# DAIN AGUS ORAIN GHAIDHLIG

LE


MAIRI NIC-A-PHEARSOIN

(MAIRI, NIGHEAN IAIN BHAIN),


AGUS

CUNNTAS GHOIRID AIR A' BEATHA

LE


ALASTAIR MAC-BHEATHAIN, M.A.



INBHIRNIS:
A. AGUS U. MAC-COINNICH.
1891.

## AN CLAR-INNSIDH,

AGUS A' CHIAD SREATH DE GACH ORAN.

---

---

## DEALBHAN.

---

# LIFE OF MRS. MARY MACPHERSON,

## THE SKYE POETESS.

---

*POETA NASCITUR NON FIT.*

---

Seventy years ago, last tenth of March, at Skeabost in Skye, Mrs. Macpherson was born. Her maiden name was Mary Macdonald. Her father, whose name was John Macdonald, and who was a small farmer at Skeabost, was known as "Ian Bàn Mac Aonghais Oig," and it is from this paternal designation that the poetess derives her favourite bardic title of "Màiri Nighean Iain Bhàin." Her mother was Flora Macinnes, daughter of Neil Macinnes, crofter in Uig, Snizort. The first twelve years of her parents' married life were spent in Glasgow, where they settled on their refusal, with many other Skye people, to proceed to some bogus settlements exploited for them in Canada. In Glasgow all Ian Bàn's family was born, save the poetess and one brother, who were born at Skeabost after their parents' return to Skye. Here Mary spent her youth and early womanhoood, not, however, in attending school or literature classes, but in acquiring ample experience in the management of cattle and all that pertains to the conduct of a house in the olden days, from cooking to cloth-making, and, further, in storing her mind with the lays and lyrics of her native isle. In 1848 she left Skye for

Inverness to get married to Isaac Macpherson, a shoemaker there, whose parents belonged to Skye. After nearly a quarter of a century's happy married life, her husband died in 1871, leaving her with four surviving children. Mrs. Macpherson had known all through her life, unmarried and married, what hard work was, and after her husband's death she bravely set herself to earn her own living. In the following year she left Inverness for Glasgow, where she entered the Royal Infirmary with the view of becoming a practised nurse. Here she remained for over five years, and not only obtained the usual certificate of a nurse, but took her diploma in obstetrics as well. After leaving the Infirmary, she practised in Greenock, Glasgow, and the neighbourhood until she returned to Skye to live there permanently in 1882. At Skeabost, her native home, a rent-free cottage was put at her disposal by her benefactor, the benevolent proprietor of the place. She had, however, before her permanent settlement at Skeabost in 1882, paid annual visits to her native isle, where it is no exaggeration to say that every house was open for her reception. Her principal place of resort was the hospitable residence of Mr. and Mrs. Macrae, Glen Oze. Mrs. Macrae, who had in the meantime been left a widow, gave up the farm a few years ago and returned to Australia, but her virtues will be commemorated in the verses of our poetess, where her benefactress plays her part as "Bean Ois." Hale and hearty as the poetess yet is, though in her 71st year, and with undiminished vigour of mind, long may she live to enjoy the old age of peace and comfort which her good work and her brave heart deserve!

Curiously enough during the whole of her life, married and unmarried, until a year after her husband's death, Mrs. Macpherson was entirely unconscious of possessing any poetic

gift. But in 1872 certain miscarriages of justice in her own case roused her Highland spirit to frenzy point, and she suddenly broke out in song pure and sparkling as one of her own native streams. It is to this noble indignation that we owe the poems of Juvenal: *Facit indignatio versus*, he says; and good poetic work seems to require such rousing of sorrow or anger. Sorrow and song, it has been said, go hand in hand; and "Màiri Nighean Iain Bhàin" found her voice of song in the midst of sorrow and sore travail.

Mrs. Macpherson came first into prominence as a poetic power in the contested election in the Inverness Burghs in 1874, between Mr. Æneas Mackintosh of Raigmore and Mr. Fraser-Mackintosh of Drummond. She composed several songs during the contest and afterwards in favour of the latter, who was the successful candidate. Throughout the whole of the Highland land law reform agitation, Mrs. Macpherson gave herself whole-heartedly to the people's cause, and her songs largely contributed to the victory of the popular candidates all over the Highlands in 1885 and 1886. Indeed she might be very properly described as the bard of the movement; for with the exception of her fellow-Skyeman, Neil Macleod, we are not aware that any of her contemporaries has written anything which has given voice to the aspirations of her countrymen during these eventful years.

Mrs. Macpherson, who seems destined to fill among female bards the position which Duncan Ban has among poets of the sterner sex, rivals him to some extent in educational disadvantages. Though she can read her own poetry in print, she cannot write it. All the following poems were taken down from her own recitation within the last twelve months by the well-known Gaelic authority, Mr John Whyte. Between eight and nine thousand lines of poetry from memory!

And she has at least half as much more of her own, and twice as much which she is able to repeat, of floating, unpublished poetry, mainly that of Skye and the Western Isles.

It is not our place to characterise the quality of Mrs. Macpherson's work here given, but this we may say in regard to the mere form and language in which it is couched; her poetry is a well of pure Gaelic undefiled. Nor has her work been marred in the spelling or in the editing, like so much Gaelic poetry. The utmost care has been taken with the orthography, and it is believed that but few errors have escaped the vigilant proof-reader.

Mr. Lachlan Macdonald of Skeabost, as already said, gave her in 1882 her house, Woodside Cottage, Skeabost, where she has since resided. He has in all respects proved himself the best friend that the poetess possesses in the world, and one of his last but not least acts of kindness has been to meet the whole cost of printing and binding this volume of her poems, which probably would never have appeared in this permanent form were it not for his generous patriotism. The expense of illustrating the work has been defrayed by another kind friend, Mr. William Fraser of Pahang; while the cost of taking down the poems from the author's recitation was met by a few other admirers. In bidding God-speed to the work we cannot do better than take Kirke's lines written for a like purpose two hundred years ago :—

Imthigh, a Dhuilleachan, gu dan,
Le dan glan *Gàidhlig* duisg iad thall;
Cuir failte ar fonn fial nab Fionn,
Ar Gharbh-chriocha is Innseadh Gall.

A. M'B.

INVERNESS, 12*th May*, 1891.

# DAIN AGUS ORAIN.

---

## FEAR SGIATHABOST.

---

LUINNEAG:—Olaidh sinn deoch-slàint' an uasail,
Chum an *Iubilee* le suaimhneas,
A thug saorsa d' a chuid tuath',
'S a thog an t-uallach bharr an cinn.

Chuir thu onair air a' Bhan-righinn,
Riamh nach cuala neach a shamhladh,
Air a dhèanamh fo 'comannda,
Bho 'n là fhuair i snaim a crùin.

Chuir thu onair air na Gàidheil,
Air do chinneadh, 's air do chàirdean;
'S fhad's bhios anail aig na bàird,
Gum bi do chliù le gràdh ga sheinn.

Olar i 's na h-uile ceàrna
Far an cruinnich Clann nan Gàidheal,
'Guidhe beannachd o na h-Ardaibh
Bhith air d' àl, o linn gu linn.

Olar leis gach sean is òg i,
Anns gach ceàrna dhe 'n Roinn-Eòrpa,
'Dh' fhalbh a Eilean uaine 'Cheò,
A' guidhe sòlais air do cheann.

'S iomadh ceàrn 's an téid a gléusadh,
Ann an Gàidhlig 's ann am Béurla,
Crathadh làmhan aon a chéile—
Slàint' an diùlnaich thréin a chaoidh !

Tha gach bantrach agus truaghan,
Tha air d' oighreachd is m'an cuairt di,
'Guidhe slàinte 's saoghail buain duit,
Agus suaimhneas aig a cheann.

'S iomadh bliadhna bha thu monmhur,
'S, na do chridhe, làn de dhoilgheas:
Do chuid tuath' a' falbh a dhorbhach,
Is am mor-ghath ac' na'n laimh.

Ach thug thu saorsainn daibh is fuasgladh,
Nach 'eil cainnt aca ni luaidh air,
'N uair a thug thu 'n t-srian o 'n truaghan
'Chuir trì duail oirr' agus snaim.

Olar i le stubh na Tòiseachd,
An t-Ileach, Talasgair is cròic air;
Lìon an t-slige, 'n gliog 's an crònan,
Slàinte Lachlainn Oig an Uird!

Olaidh sinn deoch-slàint' an uasail,
Chum an *Iubilee* le suaimhneas,
A thug saorsa d'a chuid tuath',
Gun òl sinn suas i gus a' ghrùnnd!

# EILEAN A' CHEO.

Ged tha mo cheann air liathadh,
Le diachainnean is bròn,
Is grian mo leth-chiad bliadhna,
A' dol sios fo na neòil;
Tha m' aigne air an lionadh,
Le iarratas ro mhòr,
Gum faicinn Eilean Sgiathach,
Nan siantanan 's a' Cheò.

Tha còrr 's da fhichead bliadhna,
Bho 'n thriall mi as ga m' dheòin,
'S a chuir mi sios mo lion,
Am meadhon baile-mhòir;
Is ged a fhuair mi iasgair,
A lion mo thigh le stòr,
Cha do dhi-chuimhnich mi riamh,
Eilean Sgiathanach a' Cheò.

'N uair chuimhnicheam an Cuilidhean,
'S a thulchann ris na neòil,
Glàmaig is Beinn Bhuirbh,
Eilean Thuilm is Leac-a'-Stòir;
Gu 'n ruiginn Rugha-Hùinis,
Gach cnoc is cùil is fròg,
'S an taobh eile sealladh aoibhneach,
De Mhaighdeanan Mhic-Leòid.

An tir 's an robh na fiùrain,
S' gach cuis a sheas an còir,
Bha smior is neart na 'n dùirn,
'S cha b' e 'n sùgradh tigh'nn na'n còir,
'S o'n rinneadh dhuinn an cùnntas,
Gu onoir, cliù, is glòir,
Na dh'eirich fo na Chrùn diubh,
A Eilean cùbhr' a' Cheo.

Ma theid mi dhuibh ga innseadh,
Cha mhearachd brigh mo sgeòil,
Oir tha e air a sgriobhadh,
Dha 'n linn sam beil sinn beò ;
Bha còrr agus deich mile,
Fo 'n Righ a ghabh an t-òr,
Gu onoir 's dion ar rioghachd,
A Eilean grìnn a' Cheò.

Chan 'eil mi dol a dhiteadh,
Aon tir fha fo na neòil,
Ach 's nàdurrach gun innsinn,
Mu 'n tir san robh mi òg ;
'Measg nam piobairean a b' fheàrr,
A chuir gaoth am màl gu ceòl,
Chaidh ciad is fichead àrach dhiubh,
An Eilean àrd a' Cheò.

Cò nach tugadh gnùis,
Agus cliù 's na h-uile dòigh,
Do luchd nam breacan dù-ghorm,
Nan lùirichean 's nan sròl ?

Oir cha robh 'léud a ghrùnnd,
Air a chùnntas 's an Roinn Eòrp,
Thog urad riamh a dhiùlnaich,
Ri Eilean cùbhr' a' Cheò.

Cuir mo shoraidh bharr nan cuantan,
Gu Eilean uain' a' Cheò,
Far am bi na fleasgaich uasal,
A' ruagadh damh nan cròc;
'S na mnaithean-tighe guanach,
A' deanamh uaill na'n clò,
'S gur tric a ghabh mi duanag,
Ga luadh anns a' Ghleann-mhòr.

'N uair thigeadh tus an t-samhraidh,
Cha ghanntar a bhiodh òirnn,
Bhiodh pailteas bidh is annlain,
Anns a ghleann 's an robh na seòid;
Bhiodh gruagaichean air àiridh,
'S an crodh le 'n àl mu 'n chrò,
'S a' deanamh ime 's càise,
An Eilean àrd a' Cheò.

'N uair thigeadh tùs a' Mhàigh.
Biodh gach iasgair 's ràmh na dhòrn,
S na bàtaichean na 'm miltean,
Ann an Loch Phort-righ fo 'n seòl;
Dol suas gu bun Loch Eidhnort,
'S gach sonn a' seinn a' cheòil,
A rinn na bàird bu shaibhir,
A bha 'n beanntanan a' Cheò.

'N uair thigeadh an Fheill-Màrtainn,
'S an spréidh 's am bàrr air dòigh,
Na fir a' deanamh càinnteig,
'S na plàtaichean na 'n tòrr;
Ri taobh na brig bhuntàta,
Bhiodh baraill' làn de dh' fheòil,
Sud mar chaidh ar n-àrach,
Ann an Eilean àrd a' Cheò.

Is iomadh latha diomhain,
Gun chiall 'n uair bha mi òg,
A' bleoghann cruidh 's ga 'm fiaracb,
Ann an Eilean ciar a' Cheò;
Ach tha mi 'n diugh cho cianail,
Le bonn-a-sia na m' dhòrn,
'S nach faigh mi ach an iarguin,
'S cha lion e slige cnò.

Ach cò aig a bheil cluasan,
No cridh tha gluasad beò,
Nach seinneadh leam an duan so,
M' an truaigh a thainig òirnn?
Na miltean a chaidh fhuadach,
A' toirt uath an cuid 's an còir,
A' smaointinn thar nan cuantan,
Gu Eilean uaine 'Cheò.

Ach cuimhnichibh gur sluagh sibh,
Is cumaibh suas ur còir,
Tha beairteas fo na cruachan,
Fo 'n d fhuair sibh àrach òg;

Tha iarunn agus gual ann,
Is luaidhe ghlas is òr,
'S tha méinnean gu ur buannachd,
An Eilean uaine 'Cheò.

Cuimhnichibh ur cruadal,
Is cumaibh suas ur stròil,
Gun teid an roth m' an cuairt duibh,
Le neart is cruas nan dòrn;
Gum bi ur crodh air bhuailtean,
'S gach tuathanach air dòigh,
'S na Sasunnaich air fuadach,
A Eilean uaine 'Cheò.

'N uair theannas mi ri smuaintean,
Gur tric mo ghruaidh fo dheòir,
A' cuimhneachadh nan uaislean,
Dha 'n d' thug mi luaidh cho òg;
Chaidh thairis thar nan cuantan,
'S a tha nise fuar fo 'n fhòid,
Bho Sgoirebreac nan stuadh,
Far na thogadh suas na seòid.

Ach tiormaicheam mo ghruaidhean,
Is taisgeam suas mo dheòir,
Bho thainig earrach nuadh,
'S gu bheil cuid a dh' uaislean beò;
Thall 's a bhos m' an cuairt domh,
Gum faic mi snuadh an fheòir,
Meanglan 's badain luachrach,
Bho Eilean uaine 'Cheò.

Canaibh leam an duan so,
'S le suaimhneas seinnibh ceòl,
Mu 'n naidheachd nuadh a fhuair sinn,
A Eilean uaine 'Cheò;
Gu Armadail nan stuadh
Gun d' thug Raonall gruagach òg,
Nighean còirnealair cho ainmeil,
'S a tha 'n diugh a' falbh an fheòir.

Ach cuimhnich do chuid tuatha,
Is cum do chluas ri 'm féum,
'S bi thusa mar bu dual duit,
Dha 'n t-sluagh a tha fo d' sgéith;
'S o 'n thug thu 'n fhior bhean-uasal,
A Crombagh ruadh a' réisg,
Biodh beannachd Dhe 's do shluaigh leat
Na d' Eilean buadhmhor féin.

Ma shaoileas cuid gu diomhain,
Bhith sniomh leithid a ròp,
Bho 'n tha na stuic air crionadh,
Ann an Eilean ciar a' Cheò;
Ach fhad 's bhios grian san iarmailt,
Bidh cuid de dh' iarmad beò,
De shliochd nan daoine diadhaidh,
'S bidh iad miadhor mar bu nòs.

Tha Clann-Dòmhnuill le laimh-làidir,
Is gu h-araidh Clann-'ic-Leoid,
Is iomadh fineadh dhàicheil,
Nach àicheadh dol san tòir;

'S o'n tha cuid diubh 'n diugh a làthair,
Tha mo ghàirdeachas ro mhòr;
Is chuir Blackie onair àraidh,
Air Eilean àrd a' Cheò.

Beannachd leibh, a chàirdean,
Anns gach ceàrn tha fo na neoil,
Gach mac is nighean màthar,
A Eilean àrd a' Cheò;
Is cuimhnichidh sibh Màiri,
'N uair bhios i cnamh fo 'n fhòid—
'S e na dh' fhuiling mi de thàmailt,
A thug mo bhàrdachd beò.

## 'COGADH SIOBHALTA'

### EADAR BEAN OIS AGUS MAIRI.

*Fhuair a' Bhana-bhard cuireadh tàireil bho Bhean Ois, agus tha i freagairt mar a leanas.*

---

FONN:—"*The Soldier of the Legion.*"

---

BEAN OIS.—Mur a tig thu nall, a Mhàiri,
Treis a thàmh ann an Gleann Ois,
Thoirt eachdraidh air do chuairt duinn,
Agus tuairisgeul do bhròin ;
Ma tha de neart ann am Mairghread,
Gu dearbhta thug mi bòid,
Gum faigh thu na tri déiseagan,
Cho cinnteach 's tha mi beò.

MAIRI.—Cha ghabh mi idir tàmailt
Air son àbhachdas Bean Ois,
Ged thug thu cuireadh tàireil dhomh
Gu tigh'nn a thàmh a dh' Os ;
Cha do thogadh ann an Geàrr-loch,
No 'n Cinn-tàile mhòr nam bò,
Na dheanadh sud air Màiri,
Nighean Iain Bhàin 'ic Aonghais Oig.

B. O.—Air d' athais ort, a Mhàiri,
Agus cum an stràic fo d' bhròig,
'S leig seachad do chuid bàrasglaich,
Is dànachd cainnt do bheòil ;
Thogadh ann an Geàrr-loch,
'S an Cinn-tàile mhòr nam bò,
Na cheannsaicheadh gach Màiri
A bha 'n Eilean àrd a' Cheò.

M.—Cha do mheas mi gum bu bhàrasglaich,
No dànachd cainnt mo bheòil,
'N uair thoisich sinn air àbhachdas,
Do chàch gu dèanamh spòrrs ;
Bho 'n chaill an sluagh an tàlantan,
'S gach gnàths a bh' againn òg,
Gun neartaich sinn a' Ghaidhlig,
Leis na dàin ga cumail beò.

B. O.—Beannachd dhuit, a Mhàiri,
'S do gach bàrd a sheinneas ceòl
'S a' chainnt a bh' aig ar n-athraichean,
A rinn ar n-àrach òg ;
'N uair bhios an linn tha làthair,
'S mise 's tusa cnàmh fo 'n fhòid,
Gun seinnear an Cinn-tàil' iad,
'S an Eilean àrd a' Cheò.

M.—Seinnear ann an Geàrr-loch iad,
'S e 'n t-àite 's àirde còir,
Oir 's ann ann tha righ na Gàidhealachd,
An diugh a' cnàmh fo 'n fhòid ;

Chum e beò a' bhàrdachd,
'N uair bha 'm bàs am port a beòil.
Ga tional anns na fàrdaichean,
Air ànradh 's gainne lòin.

B. O.—Gur onair mhòr do Gheàrr-loch
Anns an là 's am beil sinn beò,
Na thogadh innte dh' àrmuinn,
Chum a' chànain air a dòigh;
Tha am Baile-cinn na siorrachd
Saighdear duineil diubh, le chròic,
Toirt làn an cinn de Ghàidhlig dhaibh,
'S gach ceàrna dhe 'n Roinn Eòrp.

M.—Ma 's e sin 'Clach-na-Cùdainn,'
Gum b' e fhein an diùlnach còir,
'S ged tha cuid am diùmadh air,
Cha drùigh iad air a bhròig;
Bheir e smior na firinn daibh,
Ged bheirt' a bhinn 's e beò,
A' cur an locair mhin oirre,
Cho cinnteach ris an òr.

B. O.—'N uair bha mise 'n 'Stralia,
Na m' phàisteachăn gle òg,
'S tric a sheinn mo mhàthair,
Agus m' athair gràidh le pròis;
Na h-òranan 's na dàin,
A rinn na bàird a dh' fhàgadh beò,
Bha chòmhnuidh an Cinn-tàile,
'S ann an Eilean àrd a' Cheo.

M.—Sud far an robh na h-àrmuinn.
Dheanadh dàin 's a sheinneadh ceòl,
'N uair bhiodh iad air na h-àiridhean,
'S air sàilibh fear na cròic ;
Chan fhaic thu 'n diugh na 'n àite sud,
Ach caoirich bhàna 's eòin,
'S am beagan a chaidh fhàgail
Air an càrnadh ann am fròig.

B. O.—Tog misneach ort, a Mhàiri,
Ma bhios tu làthair beò,
Chi thu Crò Chinn-tàile
Lan de dh'àrmuinn mar bu chòir :
Na gruagaichean air àiridh,
'S cach air sàilibh damh nan cròc,
'S fuadaichidh iad *Winans*,
Bharr an grunnda le chuid òir.

M.—Fuadaichidh iad *Winans*,
Agus iomadh fear dhe sheòrs !
'S cha bhi na Gàidheil muladach,
'N uair chuirear orra 'n tòir ;
Theid iad suas a Lunainn,
Chosg an ulaidh ann an ròic,
'S bidh ar sliochd a' falbh nan aonaichean,
'S a' saodachadh nam bò.

B. O.—Bheir mi comhairl ort, a Mhàiri,
'N ainm an Aigh thoir suas do cheòl,
Mas bi sinn air ar nàrachadh,
Le gràisg nach tuig ar dòigh ;

Tha 'n sluagh air fàs cho iongantach,
'S gur cruithneachd leotha bròn,
S' mur teid thu ann am faochaig dhaibh,
Chan fhaodadh tu bhith beò.

M.—Cha teid sinn ann am faochaig dhaibh,
Is faodaidh sinn bhi beò,
Ged nach cuir sinn aodainn oirnn,
No caochladh air ar neòil;
Le osnaich chneadaich chiùranaich,
'S gun sùgh annt ach an sgleò,
A dh' fhiach an creid an saoghal,
Gu bheil caochladh air tigh'nn òirnn.

Nach iomadh comhairl fhiachail,
Thug sibh riamh orm le 'r deòin,
'S cha leig mi cuid air diochuimhn diubh,
An cian a bhios mi beò;
Ach bho 'n is luibh an diomhanas
A riaraicheas an fheòil,
Tha i leantainn rium cho daingean
'S a tha 'm barr-iall ris a' bhròig.

# SORAIDH LEIS AN NOLLAIG UIR.

---

LUINNEAG :—Soraidh leis an Nollaig ùir,
Thogadh gean air comunn ciùin,
'S air nach cuireadh reodha giùig,
Ged a bhiodh an Dùdlachd fuar.

Dh' fhag mi Eilean gaoil nan Sgiath,
Bho chionn còrr 's da fhichead bliadhn' ;
'S mar a chaochail iad an rian,
'S cianail leam a dhol ga luaidh.

'S iomadh Gàidheal tha fo bhròn,
A thogadh ann an Tir a' Cheò,
Ga thacadh anns a' bhaile-mhòr,
Le stùrr agus le ceò a' ghuail.

Agus miltean air dol fàs,
Dh'fhearann torach bheireadh bàrr,
Far na dh'àraicheadh na sàir,
Anns na blàir a chuireadh ruaig.

Ach thainig caochladh air na neòil,
Air na cnuic is air na lòin,
Far an robh na daoine còir',
'S e th' ann caoirich-mhòr is uain.

'N uair a nochd mi ris an àit,
Far an robh mo shluagh a' tàmh,
Coin a' comhartaich ri m' shàil,
'Cur na fàilt orm cho fuar.

'N uair a ràinig mi na dùin,
Tigh mo shean-mhath'r sios na smùr,
Toman rainich fàs 's a' chùil
Far an robh mi mùirneach uair.

'S rainig mi Tobar-a-Mhàil,
Far an tric a dh' ol mi sàth,
Sligean cisirean na mhàs,
'S tha e 'n diugh cho làn de dhruaip.

Rainig mi tobar Iain Bhàin,
Dh' ainmichinn athair mo ghràidh,
'S na clachan mar a chuir a làmh,
Air am fàgail dhomh mar dhuais.

'N uair an sheas mi os an cionn,
Shil na frasan bho mo shùil,
Cuimhneachadh air luchd mo rùin,
A tha 'n diugh san ùir na 'n suain.

Chaill mo bhuadhan uile 'n lùth,
'S thainig nial a bhàis am ghnùis ;
Dh' òl mi lan mo bhois d' an bhùrn,
'S rinn e m' ùrachadh san uair.

Rainig mi 'n tobhta bha làn,
Uair le cuid, is sluagh, is gràn,
Far an tric an d' rinneadh bàigh,
Ris na h-ànradh'ch a bh'air chuairt.

Dh' fheuch mi 'm faithnichinn an t-àit,
Far an robh mo mhàthair ghràidh,
'Suidhe maille rium mu 'n chlàr,
'S i ga 'r sàsachadh le uaill.

Ach cha robh ùrnaigh ga cur suas,
Anns an fhardoich nach robh fuar,
'G iarraidh bheannachdan a nuas,
Air an t-sluagh a bhiodh na broinn.

Cha robh mi fada san àit,
'N uair a chaidh an sgèul os àird—
"Thainig Màiri, Nighean Iain Bhàin,
'S tha i tàmh sa' ghleann ud shuas."

Chruinnich an sin luchd mo ghràidh,
A' cur furain orm le fàilt,
'S thuirt gach aon thug dhomh a làmh,
"Bidh cuimhne air Ian Bàn gun fhuath."

Thiormaich mi 'n sin suas mo dheòir,
'S thoisich mi air seinn mo cheòil,
Chumail m' aigne air an dòigh—
Tha cunnart anns a' bhròn air uair.

'S chaidh mi sios ri taobh an lòin,
Far an tric an robh mi òg,
Dh' iasgach chaimheineach le snòd,
'S iad na'n greòdan ris a' bhruaich.

Chaidh mi sios thun a' bheul-àth,
Far am bithinn tric a' snàmh,
'S thug mi cuigealach nam màg,
Leam mar chuimhn' air gràdh an t-sluaigh.

Ach cha robh maighdean no bean òg,
A' sniomh an t-sànth gu deanamh clò,
'N duine 's maid' aige na dhòrn,
Falbh air tòir na mnatha luaidh.

'N uair a chruinnicheadh gach òigh,
'S ann an sud a bhiodh an ròic,
Measair chàbhruich air a' bhòrd,
S' na fleasgaich anns an t-seòmar shuas.

Cha robh seiche ga cur suas,
Air an spàrr gu 'm biodh i cruaidh,
Oidhche Challuinn tigh'nn a nuas,
'S chluinnteadh fuaim oirre le 'n cloinn.

'N uair a chruinnicheadh an greòd,
'S ann an sud a bhiodh an ròl,
'G éigheach " Challainn, Challainn O ! "
'S fear a' tòiseachadh ri dhuan.

H-uile fear 's a chasan rùisgt,
S' caman aig air chaol da dhùirn,
Stracadh dhroineagan le sùrd,
Cur bhannagan na 'n smùr 's na 'm bruan.

'N uair thàinig crìoch air an duain,
Bhiodh an caisean-Callainn suas,
Bean an tighe 's i gun ghruaim,
Tigh'nn a nuas dhaibh leis an dràm.

Cha b' e glaine bheag gun tuar,
Gheobhadh gille glas an duain,
Ach slige-chreachainn cur m' a bruaich,
'Chuireadh tuainealaich na cheann.

Ach chuala mi guth air mo chùl,
Mar gun éireadh neach o 'n ùir,
" Nach 'eil Lachlann òg an Uird,"
Na cheann-iùil air ceann an t-sluaigh.

Gum faithnich sinn air na cluain,
Air na daisean 's iodhlann chruach,
Gun robh cridheachan an t-sluaigh,
Ga 'n cur suas cho math ri 'n làimh.

## SORAIDH LE EILEAN A' CHEO

---

LUINNEAG :—Soraidh leis an àit',
An d' fhuair mi m' àrach òg,
Eilean nan beann àrda,
Far an tàmh an ceò;
Air am moch a dh' éireas,
Grian nan spéur fo ròs,
A' fuadach nèul na h-oidhche,
Sòillseachadh an Stòir.

'Cur m' aghaidh air Glaschu,
B' airtneulach mo chéum,
'Cur mo chùl ri càirdean,
Nochd am bàigh cho tréun;
Ghluais ar buadhan nàduir,
Ann an gràdh dha chéil,
Shruth mo dheoir a bhàn,
Is dh' fhàilnich guth mo bhéil.

Co aig am beil gràdh,
No tàlantan na cheann,
Is déigh air obair nàduir,
Nach toir stràchdan ann;

Sasunnaich is Stàdaich,
  Agus àireamh Ghall,
  chosdas cuid de m' maoin,
  A dh' fhaicinn taobh Choir-eang.

Flodagaraidh sgiamhach,
  C' ait 'eil d' fhiach de grùnnd,
'S ainmeil an crodh dàra,
  A dh' àraicheadh air d' fhònn;
Is 'n uair a thig an oiteag,
  Bho Lochlann òirnn a nàll,
Séideadh air Sroin-Bhìrlinn,
  'S cùbhraidh gaoth do bheann.

Tha 'n sneachda is an neòinean,
  A' pògadh bèul ri bèul,
Shàmhradh is a ghéamhradh,
  Ann an ceann a chéil;
Canach air do mhòintich,
  'S lògar air gach féith,
Muran air do chruachain,
  'S luachair air do réisg.

Creag-Shniosdail nam biatach,
  Fraigh-shnighe sios gu 'bonn,
Cruinneachadh na 'loch
  'S an seòladh coit is lòng;
'S ged bhiodh neach le 'prosbaig,'
  Chan fhaiceadh e a grùnnd;
Bho 'n nigh Fionn a chasan,
  Dh' fhag e 'n t-uisge donn.

Tha do lochan riombach,
  Sìnnte stigh feadh d' eang,
Dealachadh ri chéile,
  Réidhleanan is bheann;
'S ma tha neach le léirsinn,
  Chan i bhrèug a th' ann,
Chi iad bhàrr do shléibhtean,
  Pàirt de dh' Eirinn thàll.

'S aoibhneach Eilean Asgrab,
  Fàilteachadh nan tonn,
'S uaibhreach creagan Ghearraidh,
  Sàilean fos an cionn;
Suas gu ruig thu 'm Fàsach,
  Far an tàmh an sonn,
Stéinn is Sgòrr-a-bhàigh,
  An t-àite 's àille fonn.

Seall fo Chaisteal Uisdein,
  Feasgar ciùin gun cheò,
Ghrian a' dol san iar,
  'S a dreach air fiamh an òir;
An cuan na leabaidh dhion,
  Do dh' iasgaibh de gach seòrs,
Is buar a' dìreadh suas,
  Gu ceann Bòrd-uain'-Mhic-Leòid.

Seallaibh o'n a' Chrannaig,
  Madainn ghreannach fhuar,
Nùll gu Eilean Liandail,
  'S a' ghaoth 'n iar tighinn tuath;

Tonnan air an riasgladh,
'G éirigh sios is suas,
'S bàtaichean le 'n iasgairean,
Cur siar nan stuadh.

Seallanna bu bhriagha,
Riamh chan fhaca sùil,
Spréidh a mach ga'm fiarach,
Maidinn ghrianach chiùin ;
'N uiseag air a sgiath,
Seinn gun fhiamh a ciùil,
'S an ceò mu cheann Beinn Dìonabhaig,
'S an sliabh fo dhriùchd.

Suidh air Cnocan-uain',
Air Cruachan is Saoi-bhéinn,
Seall gach taobh m' an cuairt duit,
Eadar cuan is tìr ;
Sgoirebreac nan stuadh,
'S na thogadh suas na sùinn,
'S Dòmhnullaich nam buadh,
Cur snuadh air Port-a'-Rìgh.

'S iomadh rosg a dh' iadhas,
Sealltainn sios le sùil,
Air do chreagan iargalt,
Air gach lian is stùc ;
Thig uaislean na 'n ciadan,
'N uair tha bhliadhna ciùin,
Tional as gach ceàrn,
Air bàtaichean na smùid.

Eileanan a' chuain,
  M' an cuairt duit air gach àird
Seallaidh iad le uamhann,
  Air do stuadhan ard;
'N uair a dh' eireas buaireas,
  Eadar cuan is tràigh,
Ni Mol-Staphain nuallan,
  'S uair dhaibh bhith na 'n tàmh.

Mhuinntir chòir tha làthair,
  'S a tha tàmhach ann,
Cumaibh suas ur gnàths,
  Ur bàighealachd 's ur cainnt;
Tha mòran a dh' fhàg e,
  An ceàrnaidh fad o làimh,
Chuimhnicheas le gràdh,
  Beul-àtha-nan-tri-allt.

'N uair ràinig mi 'n t-àite,
  'N d' fhuair mi m' àrach òg,
Far an robh ar n-àiridh,
  Spréidh le 'n àl mu'n chrò;
Choltaich mi ri Gàidhlig,
  Torman tlàth nan lòn—
"'S aoibhneach leinn, a Mhàiri,
  D' fhaicinn slàn 's tu beò."

Seinneadh gach fear-ciùil,
  Le mùirnn a dhachaidh fhéin,
'S cumaibh suas a cliù,
  Ma bhios ur cùrsa réidh;

Ach cha ghabh sinn mùiseag,
  Os ur cionn gu léir,
Nach 'eil spot is cùbhr',
  Air an laigh driùchd o nèamh.

Soraidh leis an àit',
  An d' fhuair mi m' àrach òg,
Eilean nan beann àrda,
  Far an tàmh an ceò ;
Air am moch a dh' éireas,
  Grian nan spéur fo ròs,
A' fuadach nèul na h-òidhche,
  Sòillseachadh an Stòir.

## SORAIDH LEIS A' BHATA LUATH.

LUINNEAG :—Soraidh leis a' bhàta luath,
Dh' àinmicheadh air Sgeir a chuain,
Air do ghillean cha bhiodh gruaim,
'N àm bhith togail suas do sheòl.

Cheathramh là dhe na Mhàrt,
Ceithir fichead is a dhà,
Chuireadh 'Sgeir-a'-chuain' air sàil,
Leis na sàir nach fannaich fuachd.

'S 'n uair a chuir i sròn 's a' chuan,
Bhristeadh botal làn m' a cluais,
'S ghlaodh na laoich le iolach chruaidh,
" Slàinte 'Sgeir-a'-chuain' 's Bean Ois.

'S 'n uair a thog i siùil an àird,
'Ghuidh an slùagh a bh' air an tràigh,
" Beannachd leibh 's ur faicinn slàn,
H-uile làmh air 'Sgeir-a'-chùain.' "

'S 'n uair a thogadh ri a siùil,
Shuidh an sgiobair air an stiùir,
'S ged a dh' eirich i na smùid,
Cha robh cùram dhuinn no bròn.

'S 'n uair a dh' éirich i na glìnn,
Sheòladh 'Sgeir-a'-chuain' cho grìnn,
Ris an eal' air bhàrr nan tònn,
'S cha robh cònn oirr' aig a luaths.

C' àite 'm facas deas no tuath,
'Nach do laimhsich tàl no tuadh,
Dheanadh leithid 'Sgeir-a'- chuain,
H-uile bàll dhi suas g'a seòl.

'S ged tha mi eolach air a' chuan,
'S air bàtaichean deas is tuath,
Chan fhaca mi gin an Cluaidh,
Rachadh air fuaradh air do shròin.

Olaidh sinn slàinte Bean Ois,
Dh' altrumais an dùilnach còir,
A chuir 'Sgeir-a'-chùain' fo seòl,
'S i gun sgòd oirre fo 'làimh.

## 'NUAIR BHA MI OG.

---

Moch 's mi 'g éirigh air bheagan éislein,
  Air maidinn Chéitein 's mi ann an Os,
Bha spréidh ag géumnaich an ceann a chéile,
  'S a' ghrian ag éirigh air Leac an Stòir;
Bha gath a' bòillsgeadh air slios nam beanntan,
  Cur tuar na h-òidhche na dheann fo sgòd,
Is os mo chionn sheinn an uiseag ghreannar,
  Toirt na mo chuimhne 'n uair bha mi òg.

Toirt na mo chuimhne le bròn is aoibhneas,
  Nach fhaigh mi càinnt gus a chur air dòigh,
Gach car is tionndadh an corp 's an ìnntinn,
  Bho 'n dh' fhàg mi 'n gleann 'n robh na sùinn gun ghò,
Bha sruth na h-àibhne dol sìos cho tàimhidh,
  Is toirm nan allt 'freagar cainnt mo bheòil,
'S an smeòrach bhìnn suidhe seinn air meanglan,
  Toirt na mo chuimhne 'n uair bha mi òg.

'N uair bha mi gòrach a' siubhal mòintich,
  'S am fraoch a' stròiceeadh mo chòta bàn,
Feadh thoman còinnich gun snath'nn a bhrògan,
  'S an eigh na còsan air lochan tàimh;

A' falbh an aonaich ag iarraidh chaorach,
'S mi cheart cho aotrom ri naosg air lòn,
Gach bòt is pòll agus talamh tòll,
A toirt na mo chuimhne 'n uair bha mi òg.

Toirt na mo chùimhn' iomadh nì a rinn mi,
Nach faigh mi 'm bànn gu ceann thàll mo sgeòil,
A' falbh 's a' ghéamhradh gu luaidh is bàinsean,
Gun solus lòinnir ach ceann an fhòid;
Bhiodh òigridh ghréannar ri ceòl is dànnsa,
Ach dh' fhalbh an t-àm sin 's tha 'n gleann fo bhròn,
Bha 'n tobht aig Anndra 's e làn de fheanntaig,
Toirt na mo chuimhne 'n uair bha mi òg.

'Nuair chuir mi cuairt air gach gleann is cruachan,
Far 'n robh mi suaimhneach a' cuallach bhò,
Le òigridh ghuanach tha nis air fuadach,
De shliochd na tuath bha gun uaill gun ghò;
Na raoin 's na cluaintean fo fhraoch is luachair,
Far 'n tric na bhuaineadh leam sguab is dlògh,
'S na 'm faicinn sluagh agus tighean suas annt',
Gum fàsainn suaimhneach mar bha mi òg.

An uair a dhìrich mi gual an t-Sìthein,
Gun leig mi sgìos dhiom air bruaich an lòin,
Bha buadhan m' inntinn a' triall le sinteig,
Is sùil mo chinn faicinn loinn gach pòr;
Bha 'n t-sòbhrach mhin-bhuidh' 's am bearnan-brìghde,
An cluaran-rìoghail, is lus an òir,
'S gach bileag aoibhneach fo bhraon na h-oidhche,
Toirt na mo chuimhne 'n uair bha mi òg.

'Nuair chuir mi cùl ris an eilean chùbhraidh,
'S a ghabh mi iùbhrach na smùid gun seòl,
'Nuair shéid i 'n dùdach 's a shìn an ùspairt,
'S a thog i 'cùrsa o Thìr a' Cheò ;
Mo chridhe brùite 's na deòir le m' shùilean,
A' falbh gu dùthaich gun sùrd, gun cheòl,
Far nach faic mi cluaran no neòinean guanach,
No fraoch no luachair air bruaich no lòn.

# BREACAN MAIRI UISDEIN

(AIR SUIDHEACHADH UR.)

---

FONN:—Am breacan bòidheach, fasanta,
Nach faighear anns na bùithean;
Tha geal, is gorm, is sgàrlaid,
Ann am breacan Màiri Uisdein.

Ged tha mo ghuth air fàilneachadh,
'S cho fad o 'n dh' fhàg mi 'n duthaich,
Gun cuir mi rànn 's a' Ghàidhlig dhuibh,
Air breacan Màiri Uisdein.

'N uair bha mi ris a' bhuachailleachd,
Air lòin is cluain mo dhùthcha,
Bhiodh brat' a' cumail blàiths orm,
De bhreacan Màiri Uisdein.

'S nuair thàinig mi do Ghlaschu,
'N duil ri fhaicinn anns na bùithean,
Chan fhaighear lèud mo dhearna ann,
De bhreacan Màiri Uisdein,

Tha mi 'nochd am measg nan Gàidheal,
M' aigne blàth air taobh mo dhùthcha,
'S gun toir mi comhairl' àraidh dhuibh,
Mu bhreacan Màiri Uisdein.

Cuiribh onair air na h-àrmuinn,
Anns na blàir a choisinn cliù dhuibh,
'S biodh féile 's osain gheàrr agaibh,
De bhreacan Màiri Uisdein.

Nuair chì mi sgolb de Shasunnach,
Le 'fhéile glas m' a ghlùinean,
Gun gluais e m' fhuil le tàmailte,
Mu bhreacan Màiri Uisdein,

'N uair chuimhn'cheas mi air 'Wallace,'
Air Rob Ruadh agus air Dùghlas,
A dhìon ar tìr o thràillealachd,
Fo bhreacan Màiri Uisdein.

Cuimhnichibh air Inkerman,
'S a' mhisneach bh' aig na fiùrain,
'S mar làimhsich iad an stàilinnean,
Fo bhreacan Màiri Uisdein.

Thug Cailean Càimbeul àithne dhaibh,
Nach fàgadh e air cùl iad,
Aig bruthach Bhalaclàva,
Suas fo bhreacan Màiri Uisdein,

'S e boineidean an t-òrdugh,
  Thug an còirneal do na diùlnaich,
'S chaidh Russianaich a smàladh,
  Le luchd-bhreacan Màiri Uisdein.

'N uair dhìrich iad gun theàrnaich iad,
  Mar b' àbhaist d' an luchd-dùthcha :
Bha ciadan marbh 's an àrfhaich,
  Le luchd-bhreacan Màiri Uisdein.

Nis dearbhaibh gur-a Gàidheil sibh,
  Is smior is cnàimh ur dùthcha,
'S tha fhathast clòimh is càrdan innt',
  Ni breacan Màiri Uisdein.

Chan eagal thaobh luchd-ceàirde dhuinn,
  Tha tàillearan 's gach dùthaich,
'S tha bean ann an Gleann Bheàrnasdail,
  Ni breacan Màiri Uisdein.

Gun sniomh i e 's gun càrd i e,
  Is sgàrlaid chur 's an dlù aige,
'S tha beairt 's a' h-uile càil aice,
  Do bhreacan Màiri Uisdein.

Tha iomadh dhe ar càirdean,
  A bheir tlàm dhuinn feadh na dùthcha,
Gum faigh sinn clòimh Australia,
  Ni breacan Màiri Uisdein.

Chan 'eil an diugh ri fhaicinn,
Anns na glacan no air dùthaich,
Ach guilbnich lom' de Shasunnaich,
Gun bhreacan Màiri Uisdein.

Tha néul is tuar an acrais orr',
Gun chreach iad sinn 's an dùthaich,
'S gun itheadh fear de mhairt-fheoil dhiubh,
Na shacaicheadh Mac-Crùislig.

Ma tha neach a' so á Beàrnasdail,
A Càrabost no Uige,
Do 'm b' aithne Maighstir Ruairidh riamh,
No chual e bho 'n a' chùbaid,

Bhur beatha, 's cuiream fàilt' oirbh,
Mo làmh gun toir mi cliù dhuibh,
'S gun toir mi fhathast gàir' oirbh,
Mu bhreacan Màiri Uisdein.

Nis oidhche mhàth, a chàirdean, leibh,
'S muc shàillte na bliadhn' ùire,
Biodh pailteas crathadh làmh againn,
Fo bhreacan Màiri Uisdein.

'S an uair a theid ceann-finid air,
Bidh mìltean a' toirt cliù dhuinn,
Chan fhaic iad air na sràidean,
Leithid breacan Màiri Uisdein.

# FRAOCH, NEONAIN, AGUS SOBHRACH.

---

Tha sinne falbh an diugh 'n ar triùir,
An co-chuideachd nan stocainean 's na boineid ùir,
Fraoch, neònain, agus sóbhrach.

FRAOCH.—Thoir badan dh' ionnsaidh gach laoich,
Tha cumail cuimhn' air tìr an gràidh.
Bha siubhal casruisgt' òg is maoth,
Air feadh nan raon 's an d' rinn mi fàs.

NEONAIN.—Bhuain Màiri mìse 'n dé,
An lagan grianach, fasga'ch,
Ach thuig mi le osna 's deòir a sùl,
Nach bithinn beò an Glaschu.

AN T-SOBHRACH.—Tha mise triall an diugh bho m' dhùthaich,
'S tròm 's is tùrsach a tha m' acain,
Ach chan 'eil Gàidheal a chì le shùil mi,
Nach dùraigeadh dhomh pòg le h-aiteas.

Thuirt Màiri ruinn an an glan Ghàidhlig,
'N uair a bha 'dà làmh 'g ar pasgadh,
"Innsibh dhaibh gu bheil mi slàn,
Is beannachd uam gu Gàidheil Ghlaschu."

## DEOCH-SLAINTE GAIDHEIL GHRIANAIG.

---

FONN:—"*O hù, o hó na 'm b' àill leibh i.*

---

'S i sud an t-slàinte dh' òlamaid.
Chan ann air sgàth na geòcaireachd,
Deoch-slàinte Comunn Oisein,
Sliochd nam mòr-bheann ann an Grianaig.

Gun òl sinn i 's gum pàigh sinn i,
Air sgàth na tìr o'n d' thàinig sibh,
Ged b' ann aig bòrd na Bàn-righ e,
Air slàinte Gàidheil Ghrianaig.

Chan fhacas na bu bhòidhche leam,
A chòmhlan ghillean òga,
Bho 'n dh' fhàg mi m' àite-còmhnuidh,
Bho chionn còrr is fichead bliadhna.

Cho modhail is cho mòralach,
Cho caoimhneil a rinn còmhradh rium,
'S gum faithnichinn air ur còmhdach,
Nach i phòit a bha 'g ur riaghladh.

Ge h-iomadh àit' a chòmhlaich mi,
An comunn Ghàidheal mòralach,
Gur mò a rinn mi shòlas,
Ri luchd m' eòlais ann an Grianaig.

Bha laoch a Peigh'nn-a-phìleir ann,
Gach céum o bhònn Beinn Dìonabhaig,
'S gur math leam sliochd do shìnnsreachd,
Bhith togail ìre 'n Grianaig.

Gur ogha do Niall Péuton thu,
B' e ceann nam bochd 's nam féumach e,
'S gun d' fhag e chliù na dhéighe dhuinn,
Ged tha e fhéin air triall uainn,

Bha fear a Chlann-'ic-Leoid ann duibh,
'S gunn d' rinn mo chridhe sòlas ris,
Is tric a bha sinn còmhla,
'Siubhal mòintich ga ar pianadh.

Bhith 'g iarraidh cruidh is chaorach,
'S a' tigh'nn dachaidh 'n deigh an saodachadh,
'S ann oirnn a thain' an caochladh,
'N uair nach faicear fraoch no fiar leinn,

Bha Gàidheil ás gach ceàrna ann,
A Uidhist is á Bàideanach,
Is laoich a chaidh air ànradh,
Air son caoirich bhàn' is miolchoin.

Gun robh duine uasal rìoghail,
Anns a' chathair chuir toil-ìnntinn orm,
Mar léugh e 'n càinnt ar sìnnsreachd dhuinn,
Eachdraidh Fhìnn is Dhiarmaid.

Gum b' òg a thogadh mùirneach thu,
Bho Theilemheall nan stùcannan,
'S gur h-onair dha ar dùthaich thu,
'S tha 'n cliù sin fad is cian ort.

Tha ochd ciad bliadhn' air inntrigeadh,
Bho thogadh caisteal rìoghail
An Dun-bheagain le do shìnnsreachd,
'S tu 'n ochdamh lìnn an Grianaig.

Ma dh' éireas trioblaid chràiteach dhuinn,
'S gum bristear ceann no cnàmhan duinn,
Gur lighiche ro bhàigheil thu,
'S chan 'eil na 's fheàrr an Grianaig.

Mo bheannachd aig a' Chòmhlan,
'S biodh a' Ghaidhlig mu na bhòrd agaibh,
Is ionnsaichibh dha 'n òigridh i,
Tha chòmhnuidh ann an Grianaig.

# AIRGIOD-CINN ALASDAIR BHAIN

## AIR MAIRI, NIGHEAN IAIN BHAIN, AGUS I AIR CHALL.

---

Fhreagair Màiri air ais:—

Tha mi gu mòr ad chomain, Alasdair, air son a bhith a' feoraich air mo shon troimh *'n Ard-Albannach* choir. Ged chuireadh a' Bhàn-righinn fhéin fios mu m' thimchioll anns na paipearan Gàllda cha bhiodh na bu mhò thoil-inntinn agam. Ach tha fios agadsa agus agamsa, Alasdair, nach ann ann am mòr phailteas nan nithe tha e a' sealbhachadh tha beatha an duine. Na 'm bithinn cho beairteach 's a tha mi cho bochd, Alasdair, bheirinn pùnnd Sasunnach gun robh thu ann an talla mhor nan Gaidheal ann an Glaschu an oidhche bha a' choinneamh ann. An uair a chunnaic mi *an t-Ard Albannach* fhéin a' tighinn a stigh, le cheann cnuacach dubh, agus a dha shùil cho biorach 's gun saoileadh tu gun rachadh iad troimh 'n bhalla, shaoil mi gum bu leam fhéin an tigh agus na bh' ànn. Ach innsidh mi dhuit mu 'n choinneamh, Alasdair, anns na rannan a leanas; agus so mar their mi:—

Gum b' aoibhneach an sealladh leat fhaicinn,
'San fhàrdaich 'n uair thionail na sùinn,
An comunn is uaisle tha 'n Glaschu,
No chithear air faiche no fonn,

Le 'm féileadhnan-beag' air am pleatadh,
'S an calpannan taiceil cho crùinn,
'S am mnathan 's an clann anns an fhasan,
A' dannsadh ri caismeachd nam piob.

Buaidh le comunn mo ghaoil,
Piseach air comunn mo ghaoil,
'S gun soirbhich gu math leis a' chomunn,
Dha 'n suaicheantas monadh is fraoch.

'N uair ràinig mi dorus an talla,
'S a dh' fhairich mì caithream nam pìob,
'S a chuala mi Ghàidhlig ga labhairt,
Toirt crathadh dhe'n lamhan domh fhìn.
" Cuin thainig thu Glaschu, Mhàiri,
Gur fhada o dh fhàg thu Port-rìgh,
'S math b' aithne dhuit m' athair 's mo mhàthair,
'N uair bha sinn a' tàmh anns na glìnn."

Cha mhor gun d' tharruing mi m' anail,
'N uair chruinnich na Gàidheil mu m' cheann,
A dh' fhoighneachd dhiom, " Ciamar a tha thu,
No bheil thu na d' shlàint aig an àm?
Nach tusa bha deanamh nan òran
Chuir onair cho mòr air ar clànn,
Thug a leithid a stialladh do 'n Bhàillidh,
'S do churaidhean Bheàrnaraidh tàing?"

Fagaidh sinn sin mar a tha e,
Bho choisinn na h-àrmuinn an geall,
A' seasamh cho duineil an àite,
Is ordugh a' Bhàillidh cho teànn,

Tha fios aig na ciàdan mar thà,
  Nach 'eil mis' ann am fàbhor nan Gàll,
Ach 's coma leam 's d' athair na Ghàidheal,
  Ged thigeadh do mhàthair o 'n Fhràing.

'N uair shuidh mi 's a chunna mi 'n sluagh,
  Thainig seorsa de thuaineal am cheànn,
A' faicinn nan ciadan m' an cuairt domh,
  Cho modhail 's cho stuama na 'n càinnt ;
Gun ghin ann ach gineal na tuatha,
  A choisinn a' bhuaidh anns gach àm,
Rinn na Sasunnaich fhuadach a Ghlaschu,
  'S nach cluinn iad ach glagadaich Ghàll.

Thig mi air ais leis an fhacal,
  Ach mathanas mise cha 'n iarr,
Chan e Sasunnaich uile bu choireach,
  Ach uachdarain dhona nach b' fhiach ;
A' cosd an cuid stòrais an Lunainn,
  Nach b' aithne dhaibh fuireach aig rian,
A' reic an cuid fearainn air faoineis,
  'S na 'n éiginn gu saoradh nam fiach.

Ma ghabhas sibh comhairl a' churaidh,
  Tha seasamh cho duineil ur taobh,
'S a' fèuchainn an gluais e chlach-mhuilinn
  A chuireadh air muineal nan laoch ;
Cuiribh litrichean ciallach a Lunainn,
  Is dearbhaibh ur n-urram 's ur maoin,
Agus faighibh ur fearann air ais,
  Agus nochdaibh ur gaisge dha 'n t-saogh'l.

Bha aon fhear is coltas ro shuairc air,
  Le boineid, is cuaille na làimh,
Is cromag mar chitheadh tu buachaill,
  A' glacadh nan uan anns an fhàng.
'S ann shaoil leam 'n uair sheall mi m' an cuairt domh,
  Gun robh mi air cruachan nam beànn,
Ach innsidh mi fhathast an duan duibh,
  Co e an duin-uasal a bh' ànn.

Chan urrainn domh 'n ainmeachadh uile,
  Oir chosdadh e cus dheth ar tìm,
Bha fear dhiubh na Fhrisealach duineil,
  'S chan aithne dhomh duine cho grìnn;
Tha leithid a' ghaol aig air Gàidhlig,
  Is guth agus tàlant gu séinn,
'S air son Bhlackie, is Cluainidh, is Teàrlach,
  Chan eagal do 'n Ghàidhlig a chaoidh.

Beannachd leat, Alasdair Bhàin,
  Agus innis do m' chairdean gu léir,
Gu bheil mi gu math na mo shlàinte,
  Am beannachd is fhearr tha fo 'n ghréin;
Tha mòran de dh' òranan Gàidhlig,
  Bha mise a' tàthadh r' a chéil,
'S ma chaomhnas am Freasdal mo shlàinte,
  Gum faigh sibh an àireamh gu léir.

Buaidh le comunn mo ghaoil,
  Piseach air comunn mo ghaoil,
'S gun soirbhich gu math leis a' chomunn,
  Dha 'n suaicheantas monadh is fraoch.

# RANN CALLAINN

*Ann an cois bocsa de ghnothaichean féumail air son na Bliadhn'-ùire. Fhuair a' Bhana-bhàrd i fhéin cuireadh, ach leis nach robh e goireasach dh' i dol ann, chuir i air fabh na rannan a leanas.*

---

Ged tha mi nis air m' fhagail falamh,
 'S gun aon mar-rium dhe mo mhùinntir,
Ma dh' fhalbhas mi air a' Challainn,
 Gheobh mi bannag ann an Cùntainn.
'N uair ruigeas mi ceann a' bhaile,
 Thig iad na 'n deannaibh g' am ionnsaidh :
Gabhaidh mi duan aig an dorus,
 'S gheobh mi drama gun chaomhnadh.
Eiridh an Tolmach, gu duineil,
 Mar chunnaic mi e na dhùthaich,
Aig a shinnsre 's aig a sheanair,
 An Talasgair 's an Rugh-an-dùnain.
'S iomadh bannag agus drama,
 Thug ur n-aithrichean gun chaomhnadh :
Fhuair sibh cliù nan gillean-Callainn,
 Agus beannachd ur luchd-mùinntir.
Ghabh thu, mar do chéile ghràdhach,
 An aon a b' fhearr a bha 's an dùthaich.
Nighean do dh' Alasdair Bhàlaidh,
 'S ann orm nach 'eil an nair an cùnntas.

Tha cuid fada thall thar sàil' dhiubh,
  Cuid am Bàideanach re h-ùine,
Cuid an Inbhir-Nis a' tàmh dhiubh,
  Ach teaghlach mo ghràidhs' ann an Cùntainn.
Tha mi 'n diugh dol bho na bhaile.
  Ged bu mhath leam a bhith dlùth dhuibh,
Beannachd leibh 's ur faicinn fallain,
  'S gum bu math theid a' bhliadhn' ùr leibh.
Ach cuiridh mi bocsa mor, daingean,
  Air a theannachadh le cùirde,
'S 'n uair a ruigeas e blàths an teallaich,
  Gabhaidh e beannachd-ùrlair.
Eighidh Cleith agus Flòraidh,
  " A Sheonaid, nach toir thu sùil air,
'S ann a thàinig so bho Mhàiri,
  Nighean Iain Bhàin, ar bean-dùthcha.
Fuasglaibh dheth na cùird gu h-ealamh,
  'S gun dean Alasdair an cùnntas,
Gheobh Ian am bonnach-Callainn,
  Agus marag a' chinn-dùinte."

# NA DH' FHUILING MI DE DH' FHOIRNEART.

---

LUINNEAG.—Ma theid mi dhéanamh òrain,
Gun teid mi dh' innseadh sgeòil dhuibh,
Na dh' fhuiling mi de dh' fhòirneart,
'S cha mhòr nach robh mi marbh leis.

Bha mòran a dh' éu-dòchas
A' leantainn rium bho m' òige ;
Ach thugadh deoch ri òl dhomh,
Le dòrlach luibhean searbha.

Ach rinn Dia na thròcair,
Mo chiall a chumail còmhnard,
Bho 'n gheall e sin le bòid,
Do na chuireas dòigh is earbs' ann.

Thugadh mi d' an fhàsach,
Is dh' òl mi uisge Mhàrah,
Ach chumadh suas tre ghràs mi,
Ged shàraicheadh gu searbh mi.

Chuireadh mi am prìosan,
Gun seasamh lagh' no bìnne,
Ach Sasunnaich le 'm mìo-run,
Ga m' dhìteadh le 'n cuid seanchais.

Bho 'n bha iad fhéin na 'n tràillean,
Na 'm murtairean 's na 'm meairlich ;
Ach, gu onair Mhordecài,
Rinn Hàman croich gu mharbhadh.

'S le Bàillidh truagh gun dìlseachd,
Bho 'n bhochdainn a rinn dìreadh ;
Bha sheanair truagh cho dìblidh,
'S gun deanar leinn a dhearbhadh.

Ged chuir thu mi cho ìosal,
Bho 'n t-saoghal gus mo dhìteadh,
Bha 'n cùmhnanta cho cìnnteach,
'S nach d' dhìobair mi de dh' earbs' ann.

Chuimhnich mi air Iòseph ;
'S fear eile 'n sloc nan leòghann ;
Chaidh glasan air am beòil,
'S cha d' fhuair iad còir a mharbhadh.

Chuimhnich mi air càramh
Nan abstol is nam fàidhean,
Bho 'n là a dh' fhuiling Abel,
Bho Chàïn leis an fhàrmad.

Chuimhnich mi air an triùir,
Anns an teine nach do mhùchadh ;
Bha 'n ceathramh air an cùlaobh,
'S an fhùirneis rinn e 'n dearbhadh.

Chuimhnich mi air éiginn
Clann Israel anns an Eiphit,
'S mar chaidh an cuan a réubadh,
Bho 'n thug E spéis d' a leanaban.

Chuimhnich mi Delìlah,
Is Samson aic' na h-ìong'nan,
'S na Philistich na'm mìltean,
A' deanamh lìon ga mharbhadh.

'S ged cheangail iad le cùird e,
'S ged chuir iad mach a shùilean,
Gun d' fhuair e neart ás ùr,
Agus rinn e brùchd dhiubh mharbhadh.

Chuimhnich mi air còmhlan
Thug mionnan agus bòidean
Nach itheadh iad, 's nach òladh,
Gu 'n deanar Pòl a mharbhadh.

Chuimhnich mi air mìo-run
Nan easbuigean le 'n ìnnleachd ;
M' an deach an cur fo chìs
Chaidh na mìltean dhinn a mharbhadh.

Chuimhnich mi air àmhghur
Is fulangas mo Shlànair,
'S mar choisinn E buaidh-làrach,
A' cur fo shàil a naimhdean.

Chuimhnich mi air Iùdas,
'S an sporan aig' ga ghiùlan,
'S na naimhdean ris an cùmhnant,
Is ùidh ac' anns an airgiod.

# ORAN SARACHAIDH.

---

LUINNEAG.—Och-òin a Righ, 's gur a mi tha muladach,
Airson na tàmailt 's na tair a dh' fhuiling mi;
Le droch luchd-riaghailt, gun Dia gun duinealas,
Nach teid air diochuimhn gu crioch mo thurais
leam.

Cha teid mi dh' innseadh gach ni a chunnaic mi,
Mu 'Clach-na-Cùdainn' 's mi ùine fuireach ann:
'S ge h-iomadh tàrmagan grannd thug bùille dhith,
Tha Chlach an aird agus cairdean duineil aic.

'S tha cuid 's na 'n cual iad 's an uair mar thachair dhomh,
M' an d' fhàs e fuar nach b' e cluas bu chlaisteachd dhaibh,
Gum biodh luchd m' fhuath ged bu chruaidh an aisneachan,
Le smior an guaillean nan cual mar asbhuain leo.

A Chlach-na-Cùdainn, dean d' ùrnaigh 's achanaich,
Is faigh an dùrachd air taobh an fhasgaidh dhiot;
Gun teid do naimhdean air chall 's nach faicear iad,
A chreic da chlànn air son gàmhlas Shasunnach.

A Chlach-na-Cùdainn, mo dhùrachd fallain duit,
Tha cuid dhe d' fhiùrain an dùthaich aineolaich,
A thogadh mùirneach le cliù gun sgainnealaich,
A dh' fhàgadh rùisgt ann an cùirt gun bharantas.

'S ge math am Bàillidh 's ge ard a theastanas,
Cha d' chum e àit' air a chlàr 'n do sheasadh leis ;
'S chan fhaod e àicheadh air cnàmh a pheircill
Nach do ghabh e pairt agus paidheadh nan easbuigean.

B' e d' àithne 's d' ùghdar 's a' chùirt 'nuair sheas thu innt,
Gum faighinns' ùine mo chuis a leasachadh ;
'S chuir thu na clùdan fo chonn luchd-freiceadain,
'S ged fhuair mi ràthan chaidh m' fhagail eatorra.

Sheas mi 'm aonar 's a' chàonnaig fhuileachdaich,
Am fianuis chiadan 's tha diachainn nil orra ;
Fo spògan dhiabhuil nach iarradh tuilleadh
Ach luchd-lagh a bhiadhadh gu dian an cunnairt bhuain.

'S ged fhuair mi tàmailt o làmh an eascaraid,
A rinn am pàigheadh gu 'n aite sheasamh dha ;
Chaidh aon fhear àrach an aird aig Easaich dhiubh,
Le 'm b' aill mo bhàthadh ach b' fhearr mo theastanas.

'S ged rinn thu briágan ga 'n dion 's ga 'n teasraiginn,
Chan fhacas riamh air mo bhliàn 's an eabar mi ;
An tigh an òil le luchd-pòit a' sgeigireachd,
'S e sud am bòrd aig am bu dòcha sheasadh tu.

'S tu 'n sionnach ròmach tha seolta fuileachdach,
Tha làn de àinneart is tuill a chumas e ;
Ma theid thu shealg 'n uair bhios fearg is acras ort,
Mo thruaigh an t-ainmhidh a dh' earb a carcais riut.

'S iomadh crèutair le eiginn 's uireasbhuidh,
D' an d' rinn thu bòidean an coir gu 'n cumadh tu ;

A ch ghearr thu 'n sgòrnan, is dh' òl thu 'n fhuil aca,
'S an cairbh air mòintich fo spòg nan iolairean.

'S ged tha thu 'n drast ann an slaint is seasgaireachd,
'S do shàibhlean làn de na dh' fhàs san Easaich dhuit;
Ma thig am bàs mur dean gràs do theasraiginn,
Bidh 'chogais làidir a ghnàth ga teasachadh.

Ach tionndaidh tràth gus an t-slaint a dheasaicheadh,
M' an tig am bàs ort nach tàr thu teicheadh uaith;
Cuimhnich Pàl agus pairt mar eiseimpleir,
'Bha cheart cho dàn ann an càs an eascaraid.

So mo làmh 's na biodh càil a dh' eagal ort,
Nach suidh mi làmh riut—tha gràs cho freagarrach;
Ach fag do bhràthair is càch ri ceistean,
Agus lean an Ceann a ni bhàntrach eadraiginn.

'S ged rinn mi 'n duan duibh cha 'n fhuath leam idir sibh,
Bho 'n dh' fhalbh am fùachd agus cruadhs mo thrioblaide;
'S gun thill an sàmhradh gun chàll 's an Fhreasdal domh,
Tha mi tàingeil—thug àinneart leasan domh.

## AM 'BUIDEAL.'

---

LUINNEAG.—Olaidh sinn deoch-slaint a' 'Bhuideil,'
Lionaibh suas i gus an t-slugan ;
'S iad na h-uaislean do chuid chuideachd,
'S fear na Cuidrich air an ceann !

'S iomadh loch 's na chuir thu 'n t-eanchan,
Eadar Miniginis is Orbost ;
'S 'n uair a theid thu cheannach meanbh-chruidh
Ni thu tairirich anns na glìnn.

Theid thu Mhùgaradh an toiseach,
'S na Ghleann-mhor o'n 's e is fhaisg air ;
Do Gleann Ghrasgo 's do Ghleann Shealtainn,
A Ghara-lapain 's do Dhruim-àoi.

Theid thu nùll do Ghleann Mhic-Ascuil,
Troimh Ghleann Bheàrnasdail ga 'm faicinn ;
A Ghleann-Aoineasdail 's Gleann-Bhreatainn,
'S fada 'n t-astar fo do cheann.

'N uair a theid thu sùas a Lunainn,
Bidh na tàillearan ga d' chuireadh ;
Bho nach faic iad fear do chumaidh,
Bho do mhuineal 's tu gun mhéang.

Tha thu de chinne ro ainmeil,
Tha moran diubh thàll air fairge ;
'S ma ghabhas tu an cuan le soirbheas,
Tha fear d' ainm air ceann na Fràing'.

'S 'n uair thilleas tu far do chùairte,
Gun tig thu rathad an taobh tuatha ;
'S gun taghail thu 's a' Chaisteal ùaibhreach
Tha cur snuadh air Ploc Loch-àills'.

'S còmpanach do dh' ùaislean còir thu,
Stiubhartach Dhun-tùilm 's Cuil-mhòr ;
Mac-Leoid Dhun-bheagain is Mac-Dhòmhnuill,
'S Mac-Mhathoin an Leodhas thàll.

Thoir mo bheannachd gus an òigeir,
Choisinn cliu os cionn gach dròbhair ;
Thraighteadh buideal mu na bhòrd leat,
'N uair bhiodh air càch an stòpan gann.

Soraidh gu Eilean-a-cheo-a,
Gus na creagan 's gus na frògan ;
Far an robh Tearlach is Flòraidh,
Faotainn còir dhe na bhiodh ànn.

'S far on robh mi fhìn am òige,
Siubhal cas-ruisgt feadh na mòintich ;
Glacadh chàimeineach 's na lòin,
'S a buachailleachd nam bò 's a' ghléann,

## ORAN AIR LUING D'AM B'AINM DUN-BHUIRBH.

*Thogadh i le Fear Liandail, agus Domhnull Domhnullach an Tobar-Mhoire ga sealbhach agus ga seoladh.*

'S iongantach an sgéul r'a innseadh,
An Glaschu mor nan stiopall àrda,
Dunbhùirbh a bhi air a slinnein,
'S i cho diongmhalt air a sàiltean;
Thar gach duine bha 's an dùthaich,
Tug i dhiubh an crùn le h-àilleachd,
'S Caiptin Domhnullach ga stiùireadh,
'Cur a cùrsa far an àill leis.

'S iomadh car a chaidh dhe 'n t-sàoghal,
'S mise dh' fhàodadh sin a ràdha,
Dol air ais gu laithean m' òige,
'N uair nach robh bròg mu mo shàiltean;
Liughad la a chosd mi m' ùine,
Timchioll an dùin ud a' mànran,
'S chunnaic mi 'n diugh ann an Cluaidh i,
Tigh'nn thar caol is cuan na m' nabachd.

Domhnullaich, an fhine dhuineil,
'S iomadh curaidh th' air an t-sàil dhiubh,
Fhuair iad cliù anns an Roinn-Eorpa,
'S thugadh glòir dhaibh anns na blàraibh;

Ach 's e treas ioghnadh a chruinne,
  Bho 'n a chunnaic sluagh an àirce,
Gun d' rinn iad Dun-Bhuirbh na chullaidh,
  Air a' chuan air cumadh bàta.

Tha i diongmhalt air a dianamh,
  Suas bho cial gu bàrr a h-àrd-chroinn,
Slatan is ulagan brìagha,
  'S siùil ro chiatach air an càramh;
Chan ann mar thubachan iaruinn,
  Bheir plùmb an iochdar an t-sàile;
Cuiridh i na tùinn fo sliàsaid,
  'S cha toir gàoth no sìan dhi tàire.

'S ged a bha ' Beinn-Nibheis ' àinmeil,
  'N uair a chaidh a dealbh na bàta,
Mur a biodh teine na h-éanchainn,
  Chuireadh an fhairge na clàir i;
'N uair a chaidh Dun-Bhùirbh a chumadh,
  Cha robh feum air teine smàladh,
Long is fhearr a sheol air cuaintean,
  'S cuinneagan-tùaitheal ri 'sàiltean.

Dun-Bhùirbh a bha teann air Liandail,
  'S neòinean agus fìar a fàs air,
Far am biodh an crodh ga 'm fìarach,
  'S nead aig na h-ianlaidh na àirde;
'S ann a tha i 'n diugh na miorbhuil,
  Air a lionadh suas g' a clàraibh,
Le h-uile deoch agus biadh,
  'S i falbh ga riaghladh air a càirdean.

Theid i Shasunn 's theid i dh' Eirinn,
Theid i 'n Eiphit 's theid i 'n Spàinne,
'S tillidh i dh' Eilean-a-cheo-a,
Far an d' fhuair i òg a h-àrach ;
Teann air Dun-bheagain nan stiopall,
Bha sìnnsireachd riàmh a' tàmhach,
'S tha iad uile togail ìre;
'S Domhnullaich rioghail a càirdean.

Bheir i ruith a null fo Liandail,
Is theid i 'n iar air Eilean Asgrab,
Theid i Mhugastad nan ròiseal,
Far an robh Flòraidh is Tearlach ;
Theid i Dhun-tuilm air an fhuaradh—
Stiubhartach uasal a' tàmh ann,
'S e nise cosnadh na buannachd,
Le chrodh guaillionn anns gach àite.

Theid i timchioll Rugha Hùinis,
'S gabhaidh i cùl Aird-a-Bhàsair,
Chi i seallaidhnean as ùr,
A dh' iomadh dùn is beanntan àrda ;
Theid i dh' Armadail nan lùireach,
Dh' fhaicinn dùthaich Chlann-Domhnuill,
'S loisgidh iad le sòlas fùdar,
'N uair chi iad an 'Dùn' a' seòladh.

Theid i stigh a cheann Loch Eidhnort,
'S bidh cuid a' fòighneachd r 'a càirdean—
"Saoil an cuir i féum air *pilot*,
Bho 'n tha 'n oidhch' a' tionndadh gàbhaidh?"

Their a' chuid dha 'n aithne 'n Dùn.
  Gu bheil fear-stiùiridh air a clàr,
A chuireas a Phort-rìgh fo siùil i,
  Bhar na h-Udairne gu sàbhailt.

Caiptin Domhnullach, an t-uasal,
  Mala gun ghrùaim, gruaidh is àillidh,
Saighdear duineil ri àm cruadail,
  Fuileachdach na 'n gluaist' a nàdur ;
Ach tha e fiùlaidh, ciallach, suairce,
  'S meanglan uasal o 'n do dh' fhàs e,
'S math dha 'n te a rinn do bhuannachd,
  'S tu nach cuir a' ghruaim gu bràth oirr'.

Beannachd leat is faigh mo dhùrachd,
  Mo luchd-dùthcha 's m' uile chàirdean,
'S gun robh Neptune ann an ciùine,
  Ga do stiùireadh thar an t-sàile ;
'N uair a dh' fhàgas tu do dhùthaich,
  Air barr nan tònn dù-ghorm, gàireach,
Càiridh sinn air Righ-nan-Dùl
  Thu fein 's an 'Dùn' 's do sgioba dàicheil.

Ach ciamar dh'fhàgainn air deireadh,
  Domhnull duineil Mac-'Ill-Andrais,
Làmh a theannachadh nam bàll dhi,
  'N uair dh' éireadh na tùinn gu àirde ;
Ogha 'n da sheanar bu chòire,
  Bha riamh a' chòmhnuidh na m' nàbachd,
'S tric a dh' fhàlbh mi Oidhche Shàmhna,
  Na mo dheann a ghoid a' chàil orr'.

Dhomhnuill, na gabh idir ioghnadh,
  Ged a bheirinn gàol thar chàch dhuit,
'S tric a dh' fhigh do sheanair m' àodach,
  'S nach do dh' fhàod mi riamh a phaidheadh;
Bha forcannan na mo chasan,
  A' danns air banais do mhàthar,
'S c'uim nach deanainn d' ainm a shloinneadh,
  'S nach robh coire oirnn ri àireamh.

# ORAN DO 'DHAIL-NA-CLUAIDH.'*

---

LUINNEAG.—Beannachd leat, a Dhail-na-Cluaidh,
Gur iomadh bliadhn' a threabh thu 'n cuan,
Fagail Ghlaschu mhoir nan stuadh,
Mu thuath gu tir mo dhùthchais.

Gur iomadh òidhche fhliuch is fhuar,
Ri frasan sneachda 's gaoth a tuath,
Chuir thu Mhàoil le saothair chruaidh,
'S gun bhiadh ach gual is bùrn dhut.

'N uair a dh' eireadh i na glìnn,
Gun snàmhadh tusa fos an cìnn,
'S do chùibhleachan a' bleith nan tònn,
Mar mholtair ann an òpar.

'N uair rachadh an t-sian na luaisg,
Is cathadh mara mu do chluais,
Chan fhaict' thu ach mar ian 's a' chuan,
'S tu cumail suas do chùrsa.

Gur iomadh frac thug thusa leat,
Rinn fuasgladh oirnn an àm na h-airc.
'N uair chaidh an tuath a chur fo smachd,
Le àchd nan daoine mòra.

* The Steamer 'Clydesdale.'

'N uair libhrigeadh tu mhin 's an *tea*,
Gum faigheadh tusa càise 's ìm,
'S bhiodh toradh mara agus tìr',
A' falbh air prìs do 'n Ghàlldachd.

Gur iomadh diùlnach agus óigh,
Thug thusa leat a Tir a' Cheo,
A' falbh a chothachadh an lòin,
'S gu leoir dhiubh nach do thill ann.

'S a chuid a thilleadh dhiubh air ais,
An deigh an duais a chur ma seach,
'S ann air do ghnùis a bhiodh an tlachd,
'N uair thachradh iad bhi crùinn ort.

'N uair a ghabhadh cuid an smùid,
Dhe 'n stubh a bh' agad anns a' chùil,
Cha tigeadh fàiling air do ghlùn,
Ged bheirteadh sùrd air danns' ort.

'S gum bi 'n 'Ceann-cinnidh '* coir fo sprochd,
Mur coinnich thu rith' anns gach port,
Nach cluinn do cheol 's nach faic do thoit,
'S gur goirt bhios iad ga d' iondrainn.

'N uair choinn'cheas sibh air druim a' chuain,
An dàrna te a mach a Cluaidh,
'S an te' eile ruith a stigh gu luath,
Le cual a tir nam beanntan.

* The Steamer 'Chieftain.'

Gun eigheadh an "Ceann-cinnidh" còir,
"A bheil sibh uile air ur dòigh?
Bheil naidheachd mhath agaibh air bòrd
Bheir sòlas dhomh ri chluinntinn?"

Gum freagradh 'Dail-na-Cluaidh' gu fòil,
Tha naidheachd mhath agam air bòrd—
'Tha iasgach mòr an Tir a' Cheo,
Is mòran na mo bhroinn deth.'

Ma chuir thu nise ruinn do chùl,
'S nach faicear tuilleadh leinn do smùid,
Ar mile beannachd na do shiubhal,
A h-uile taobh ga 'n triàll thu.

## 'A' CHLACH' AGUS MAIRI

*Cònnsachadh eadar 'a' Chlach' agus Màiri a' dol a stigh do bhàta beag aig Port-an-t-Sròim, agus i tròm gu leòir mar bha i; 'a Chlach' a' cumail Mairi a mach, agus ag radh, 'Ma thig thusa stigh bidh sinn anns a' ghrùnnd.' 'Ma bhios,' arsa Màiri, 'far am bi sinn bidh sinn còmhla ann.'*

---

Fonn.—'N uair chaidh na ceithir ùr oirre,
Dhe 'n darach làidir shùbailte ;
'N uair chaidh na ceithir ùr oirre.

Sud far an robh 'n sgioba neònach,
Ghabh an t-aiseag aig an t-Stròma,
A shealltainn air mnaoi-uasail chòir,
Bha còir aice thaobh dùthchais air.

Ged a shiubhladh tu 'n Roinn-Eorpa,
Taghadh sgioba dha na gheòlaidh,
Chan fhaigheadh tu a dhà cho neònach,
Ris a' chorr bha 'thriuir innte.

Bha Tearlach Friscal-Mac-an-Tòisich,
'S Màiri-nighean-Iain-Bhàin nan òran,
Coinneach Beag, is Eachainn Og,
'S an t-òigear 'Clach-na-cùdainn' innt.

Thuirt 'a' Chlach' rium fhein cho stàirneil,
'Fuirich thusa muigh, a Mhàiri,
Gu 'n tig Callum air do thàillibh—
Bheir thu àite triuir a mach.

'Ma thig thusa stigh do 'n bhàta,
Bidh sinn uile 'n cunnart bàthaidh,
Feumaidh mise beagan dàil,
Gu 'm faighear fàth air m' iompachadh.'

Chaidh mi stigh innte le sùrdaig,
'S shìn 'a' Chlach' air mònbhur urnaigh,
'Fhreasdail cum sinn bho 'n a ghrùnnd,
Bho 'n chaill i na bha 'thùr aice.'

Thuirt Coinneach Domhnullach ri Tearlach,
''S glic a dhol a mach 's a fàgail.'
Labhair Eachann Og an t-àrmunn,
'Cha bhi càil a chùram dhuinn,'

'Ged tha m' athair-sa ri àbhachd,
Chan 'eil cùram air mu Mhàiri,
Bheir iad sinn gu caladh sàbhailt,
Thar nan tonnan du-ghorm.'

COINNEACH.—'Tha seachd clacha diag am Màiri,
'S a' 'Chudainn' an còrr de dh' àireimh,
Is cunnartach a dhol gu sàil,
Le màraisgich gun iompachadh.'

Shuidh sinn suas oirre gu socrach,
'Cur ar cas ri taice tobhta,

Le sgionan locrach 's raimh a Lochlainn,
'S choisinn sinn am biùthaiste.

Dh' iomair sinn le nuallain òrain,
'S chual iad air gach taobh dhe 'n t-Stròm sinn,
Thainig an sluagh na ar còmhdhail,
'S sòlas feadh na duthcha ruinn.

Thoisich 'a' Chlach' le chuid spàraig,
Air a cur m' an cuairt air Màiri,
'Dh' fhiachadh sud ri mac do mhàthar,
Ged bu Ghearrloch dubailt thu.'

Dh' iomair sinn gu caladh sàbhailt,
'S choinnich 'Bellag' air an tràigh sinn,
Chuir i ciad is mìle failt oirnn,
'S Tearlach air an tùs againn.

Sin chuir Tearlach oirre fàilte,
Gu cridheil le crathadh làimhe,
Gabhail ioghnaidh ris a bhàigh,
'S an t-seirc a dh' fhàs 's a ghnùis aice.

Chuimhnich sinn an sin an t-òran,
Rinn an diùlnach Niall Mac-Leoid dhi,
'S 'n uair a fhuair sinn air ar dòigh,
Gun thoisich sinn air 'ionnsachadh.

'N uair a rainig sinn an fhàrdach,
Cha robh Fearchar còir a làthair,
Dh' fhag e dìleab aig a chàirdean,
Bhios gu bràth na chliu aca.

# MARBHRANN.

Clachag bheag no dha air carn Mrs. Macdonald ann an Viewfield, am Port-Righ, le rùn sonraichte a bhi a cumail air mhaireann cuimhne air mnaoi-uasail chaoimh, Ghaidhealaich, a choisinn ré a beatha fhada agus chliùitich gràdh agus urram gach neach d' am b' aithne i, air son béusachd a caithe-beatha, air son a h-irisleachd agus a seircealachd, a fialachd do-sgìtheachadh ris na bochdan, a mor-dhealasachd do chlann nan Gàidheal agus d' an cainnt, agus air son lìonmhorachd de shubhailcean eile, a chumas a h-ainm beò gu bràth ann an cridheachan a luchd-bròin anns gach àite, eadhon an ceàrnaibh céin fada bho Eilean-a-cheò—cliù agus ainm a labhras rìu ann am briathran is drùightiche na na rannan so, agus a thàirngeas uapa an fhianuis uasal agus shòlasach, "Is beannaichte an mairbh a gheobh bàs anns an Tighearna bho so a mach."

---

'S ann moch 's a' mhaduinn Diordaoin,
M' an do dh' éirich am braon bharr feòir;
'Thainig naidheachd gu eilean mo ghaoil,
Rinn cràdh' iomadh aon a leòn;
Gun robh baintighearna cheanalta, shuairc,
Chaith a beatha gun uaill gun ghò,
A nise fo ghlais aig an Eug,
'S nach cluinn sinn a sgèul ni 's mò.

Cha chluinn sinn tuilleadh an sgèul,
  As na bilean bho 'n bu ghléusd' a' ghlòir ;
'S cha ghlac sinn an làmh le mòr spéis
  Is tric thug dha 'n fhéumach lòn ;
'S ged dh' fhag thu dhe d' shliochd as do dhéigh
  Na chumas gu tréun do chòir,
'S ann bhios d' iomradhs' a' sìor dhol am mèud,
  'N uair bhios mise 's iad fhéin fo 'n fhòid.

'N uair chruinnich na bochdan m' an cuairt.
  Bha snidh' air gach gruaidh ga d' bhròn ;
Bha d' eachdraidh cho taitneach ga luaidh,
  'S nach ceann'chear a luach le h-òr ;
Gun do thuit grainne-mullaich ar lìnn,
  Ann an Eilean 's an Tir a' Cheò,
'N uair a chàireadh do chorp anns a' chìll,
  S' cha sgaiream ged chluinnt an còrr.

'S chan ioghnadh ged shileadh mo dhiar,
  Measg na cuid tha gu fior ga d' bhròn,
'S tu sheas air mo chùladh ga m' dhion,
  'N uair thug cuid mi mar bhiadh do eòin ;
'N uair a chàirich iad m' eachdraidh air mias,
  'S iad a' suidhe leat sios aig bòrd,
Cha do làimhsich thu forca no sgian,
  'S ann theannaich thu 'n t-srian na 'n sròn

Chan 'eil sinn mar chuid tha ri bròn,
  'S iad gun rionnag de dhòchas fior,
Tha 'n Fhirinn toirt cunntais gun sgleò,
  Nach gabhar ri glòir gun ghniomh ;

Mar dh' aithn'chear a' chraobh air a blàth,
  'S a' mhèinn a tha fàs fo fhriamh,
Bha do chreideamh le d' oibribh làn bàigh ;
  'S do dhuilleach gu bràth cha chrion.

Chan ioghnadh ged thogadh do chlann,
  Am bratach ri crann, is stròl ;
'S tu ogha an fhior-laoich, Fear Shrann,
  Nach ceangladh am bann gun chòir ;
Agus nighean an lighich bu shuairc'
  Bha riamh 's an taobh tuath na linn ;
'S bidh ur cuimhne 's ur n-iomradh ga luaidh,
  Fhad 's bhios ceathach nan cruach 's a' bhéinn.

## GUR MULADACH THA MI.

---

LUINNEAG.—Gur muladach thà mi,
Anns a' cheàrna so dhe 'n talamh,
Chan ann an Glaschu nan sràidean,
A b' fhearr leam bhith fantainn.

'S mor gum b' fheàrr bhith 'san aonach,
Ag iomain chaorach gu mainnir,

'S a bhith cuallach na spréidhe,
Air madunn Chéitein no Earraich.

Thoir mo bheannachd le dùrachd,
Gu dùthaich mo sheanar,

'S 'n uair a ruigeas tu 'n Dùnan,
Fèuch an cùm thu ri d' ghealladh.

Thoir mo shoraidh gu m' chàirdean,
A chuid tha tàmh dhiubh aig baile ;

Gu Maol-Iosa* is Murachadh,
Na daoine suilbheara, geanail ;

* *Maol-Iosa*, Myles.

Agus innis do Shéumas,
  Nach tig éugmhail ri Anna;

Gu bheil òigear ro chiallach,
  A' cur rian di air aran,

'S e de chinneadh nan diùlnach,
  Dha 'm bu dùthchas bhith smearail,

Clann-'ic-Rath o Chinn-tàile,
  Na daoine tàbhachdach, fearail.

## FAIGHE NA CLOIMHE.

---

Ged a tha mi 'n so air m' aineol,
  Ann am Baile Ghrianaig,
'S cho fad o 'n dh' fhàg mi Tìr nam Beann
  Gu bheil mo cheann air liathadh ;
Gu bheil mo chridhe cheart cho blàth,
  'S tha ghrian an àird' na h-iarmailt,
Do 'n tìr 's na dh' àraicheadh na sàir,
  'S na blàir nach deanadh striochdadh.

'N uair chuimhnicheas mi làithean m' òige,
  Thig mo bhròn gun iarraidh,
'Dol air ais do Thìr a' Cheò,
  Far 'n robh na h-òlaich fhiachail ;
Na gruagaichean a' cuallach bhò,
  'S na h-òganaich ag iasgach,
'S am màithrichean cur aird air clò,
  G' an còmhdach o na siantan.

Ach cuiridh mi gu taobh am bròn,
  Bho 'n 's leòn a rinn mo phianadh,
Is fiachaidh mi ri seinn a' cheòil,
  Thug Oisean mòr o chian duinn ;
Bho 'n a tha mi nis am chòmhnuidh,
  Am measg òigridh Ghrianaig,
Sliochd nan sonn, 's a' mhuinntir chòir,
  Chaidh fhògar cian bho 'n criochan.

'S ged a chaidh an cur air fògar,
  Dh' fhàs am pòr cho lionmhor,
'S ged tha an aithrichean fo 'n fhòid,
  Cha teid an glòir air diochnimhn';
'S ged nach faic sinn bileag fheòir
  Air sràidean comhnard Ghrianaig,
Gun cuir sinn cuimhn air càinnt am beòil,
  Cho fad 's is beò an iarmad.

Na 'n cuirear leam an dealbh air seòl,
  Theid ceathairlean mòra shniomh leam,
Is ma bhios inneach air a' chlò,
  Gum faigh sinn clòimh le h-iarraidh;
'S ma bhios an dath air iomadh dòigh,
  'S nach bi sibh còrdte, rianail,
A' h-uile fear nach Gàidheal còir
  Chan fhaigh aon sgòd gu dhianadh.

Bho 'n a theann sinn ris a chlò,
  Gun cuir sinn dòigh is rian air,
Is ni sinn deis' o cheann gu shàil,
  Do Theàrlach Bàn mar b' fhiach dhuinn:
Chan 'eil bean ann an Cinn-tàile,
  'N Gearrloch 's fad nan criochan,
Nach cuireadh thugainn miarag 's tlàm,
  De 'n chlòimh is fheàrr, gu fialaidh.

Ach cuiridh sinn fios a Dhun-tuilm,
  Far am bi chuirm ga riaghladh,
Gu siol nan Stiùbhartach o Athull,
  Nach teicheadh as la miapadh.

C' àite 'm faicteadh fear a lòd
  A sheas am bròig le iallan?
Is ghabh na Gàidheil beachd air còta
  'N t-seòid 'n uair bha e 'n Grianaig.

Cuiridh sinn fios gu na Cuidrich,
  Gus a' chuideachd fhiachail,
Far am faigh am bochd 's an nochd,
  Am biadh 's an deoch gun iarraidh;
Bheir *Clow* dhuinn rùsg a' mhuilt
  Is fhearr 'san stoc gun ghiomh air,
'S gheobh sinn maighdeanan gu chàrdadh,
  'S càirdean chum a shniomh dhuinn.

Gabhaidh mi 'n t-aiseag gu Uig,
  'S theid mi nùll do Liandail,
Far bheil Dòmhnullach mo rùin,
  'S tha chliù cho fad's bu mhiann leam;
Ged a dh' iarrainn fichead rùsg,
  Cha bhiodh a shùil na dhianamh,
Ach ni aonan duinn a' chùis
  'S gach taobh san dean sinn iarraidh.

Is iomadh iad tha seinn do chliù,
  Le dùrachd mar a b' fhiach dhaibh,
'S ann chuir thu onair air do dhùthaich,
  H-uile taobh na thriall thu;
Ni creagan Atadail a dhearbhadh,
  Nach teid d' ainm air dhiochuimhn,
Fhad 's bhios tonnan uaine a' chuain,
  Dol sios is suas mu Liandail.

'N uair a thogas mi mo shiùil,
   Gun seòl mi null gu Liandail,
'S 'n uair a ruigeas mi Dun-bhuirbh,
   Cha bhi mo chuirm ri iarraidh;
'S ged a chrìonadh leis a' bhàs
   Na craobhan dh' fhàs cho fiachail,
Dh' fhag iad meanglain air an làraich
   A ni 'n àite lìonadh.

Gheobh mi rùsg dhe 'n chlòimh is fhearr
   Bho ghràidhein, Dotair Caimbeul,
Nach do theannaich riamh a làmh,
   Air neach an càs no 'n teanntachd;
Mar a bhrùchdas fuaran fìor-uisg
   Os a chionn 's an t-samhradh,
Tha do chaoimhneas is do ghaol.
   A' taomadh suas fo 'n doimhne.

'S ged tha Sròn-nan-Aighean buan,
   Cha d' fhàg mo lùth 's mo thriall mi,
'S o'n tha 'n obair air mo chùram,
   Cha bhi tùrn gun dianamh;
'S 'n uair a choinn'cheas mi' san Fhàsach,
   'N t-àrmunn tha cho ainmeil,
Bho 'n a dhearbh e 'spéis do 'n Ghàidhlig,
   Cha bhi 'thlàmsan cearbach.

'S iomadh iad dha 'n shìn thu làmh,
   Le taobhachdas de dh' airgiod,
Riamh nach cualas bho do bhèul,
   'S ga léughadh ann an searmoin;

'S o'n 's tu Ailein Mac-a'-Mhàidseir,
Ardaichear le d' ainm thu,
'S chan 'eil ceàrna fo na Chrùn,
Nach bi do chliù ga sheirm ann.

'S o'n a tha mi falbh mo chùrs',
Gun till mi null air m' fhiaradh,
'S theid mi Sgiathabost mo rùin,
Far bheil am fiùran fiachail;
Chi mi Lachlain Og an Uird,
'S cha diùlt e dhomh na dh' iarrainn,
Caraid is cul-taic na Gàidhlig—
'S dh' àrdaich thu i 'm bliadhna.

Tha thu nis air ceann mo shluaigh,
Na d' uachdaran ro chiallach,
'S chuir thu onair oirnn an Glaschu,
Le do thaic is d' fhialachd;
Rinn na Sgiathanaich riut sòlas,
'S deòir an sùl a' lionadh,
'N uair chunnaic iad fear do shuilbh,
Air ceann an cuirm ga riaghladh.

Gheobh mi eithir anns an Aird,
A null do 'n àite thìorail,
'S theid mi Sgairinir nan dùn,
'S am faic mi gnùis na fialachd;
Is bho 'n a chuala sinn do chliù,
Cho fad o 'n ùin' an Grianaig.
'N uair bheir esan duinn deagh rùsg,
Ni sinn a' chùis am bliadhna.

'N uair a chrunnicheas sinn a' chlòimh,
  Gun tòisich sinn r' a riaghladh,
'S ni mnathan gasd' a Ghlinne-mhòir,
  An cur le 'n deòin a shniomh dhuinn ;
Bheir nighean an Dotair Bhàin duinn,
  Cuibhl' is càrd is lionradh,
'S cuiridh baintighearna an Dùin,
  An dlùth dhuinn air crois-iarna ;

Gheobh mi cithir a Port-Rìgh,
  Gu Peigh'nn-a-Phìleir thìorail,
'S gun dean oghachan Neill Phéutoin,
  An coir fhéin a shniomh dheth ;
'S o 'n tha duinealas is càirdeas,
  Nàdurra do 'n fhriamh ud,
Dhearbh iad e 's na h-uile ceàrna.
  'S na tha tàmh dhiubh 'n Grianaig.

Cuiridh sinn teachdair gu Bean Ois—
  Cha choir dhi bhith air diochuimhn—
Bho 'n chuir Freasdal oirre stòras,
  'S ciall gu leòir gu 'riaghladh ;
'S o 'n tha iomradh air a chlòidhnein,
  'M Baile-Bhòid 's an Grianaig,
Innsidh ise dhuinn le deòin,
  An dòigh 's an teid a dhianamh.

'N uair a gheobh sinn air ar dòigh,
  'S a bhios an clò is crìoch air,
Cruinn'chidh sinn na mnathan-luaidh,
  'S bidh fuaim ac air a' chliathair ;

'S a chuid a bha a' deanamh tàir',
Air Gaidhlig 's i cho fiachail,
Cuiridh luadh a' chlò aig Teàrlach,
Pàirt diubh as an t-sliabh oirnn.

## CAOIDH NAM BAN GAIDHEALACH

*An uair a chaidh bagar a dheanamh gun rachadh an deise bhreacain a thoirt bho na Saighdearan Gaidhealach.*

---

LUINNEAG:—Gur e chùm gun chadal sinn,
Is airtneul air ar n-inntinn,
'N uair thainig fios a Sasunn,
Gus am breacan thoirt o'n t-saighdear,
'S e sud a chùm gun chadal sinn.

A shaighdearan na Gàidhealtachd,
A chùm fo smàig gach rioghachd,
Na gluaisibh fo na bhrataich,
Gun am breacan air ur druim ann,
'S e sud a chùm gun chadal sinn.

Biodh suaicheantas a' bhreacain,
Air gach feachd air a bheil ceannard,
Dhearbh an éuchd s na batail,
'S aig an dachaidhean bhiodh caoimhneil,
'S e sud a chùm gun chadal sinn.

Nach bu ladurna na Sasunnaich,
Ag iarraidh smachd na rioghachd,
'S gun cuireadh triùir le 'm breacan,
Còrr is fichead air an druim dhiubh,
'S e sud a chùm gun chadal sinn.

Nach iomadh Gaidheal eireachdail,
Is maighdean loinneil bhaindi,
A phaisg iad fein 's a' bhreacan,
'S cha bu mhasladh leo a chluinntinn,
'S e sud a chùm gun chadal sinn.

'S a Dhòmhnullaich nan Eilean,
Bithibh duineil aig an àm so,
Ma chailleas sibh am breacan,
Theid ur creachadh dheth ur n-oighreachd,
'S e sud a chùm gun chadal sinn.

Ach taisbeanadh na Dòmhnallaich,
An còraichean 's an àm so,
'S gum faicear colg an leòghain,
Air na seòid 's cha toir iad taing daibh,
'S e sud a chùm gun chadal sinn.

'S ged thug sibh cuid de 'n fhearann daibh,
Le amaideachd is caoimhneas,
Cha leig sibh leò am breacan,
Fhad 's bhios bradan anns na h-àibhne,
'S e sud a chùm gun chadal sinn.

'S fhad 's bhios fraoch-bharr-gagain fàs,
Mu aitribh Bhlackie rioghail,
Bidh Dòmhnullaich fo 'm breacan,
Cumail taic ri sliochd nam beanntan,
'S e sud a chùm gun chadal sinn.

Cumaibh ri fir Chluainidh,
'M breacan-guailne mar a thoill iad,
Na Dhà-agus-da-fhichead,
Nach do mheataich riamh roimh 'n naimhdean,
'S e sud a chùm gun chadal sinn.

A Chlann-'ill-Eathain Dhubhaird,
Dh' fhagadh dubhach ur cuid naimhdean,
Biodh bratach dheth ur breacan,
Air a nochdadh anns a ghaoith leibh,
'S e sud a chùm gun chadal sinn.

'S a Chlànn-'ic-Rath Chinn-tàil',
Bho 'n tha ur tàbhachd ann ar cuimhne,
Biodh breacanan ur màthar,
Aig an àl nach d' thainig ann dibh,
'S e sud a chùm gun chadal sinn.

A Chamaronaich Loch-abar,
Biodh ur breacan ann ur cuimhne;
B' e deise Fir-an-Earrachd
'N là chuir e as d'a naimhdean,
'S e sud a chùm gun chadal sinn.

A Stiùbhartaich na h-Apunn,
Thriall fo 'n bhrataich leis a Phrionnsa,
Bho 'n is rioghail dhuibh ur breacan,
Cha toir Sasunnaich dheth 'r druim e,
'S e sud a chùm gun chadal sinn.

'S ged reiceadh an Cuil-fhodair sibh,
S ged choisinn iad le foill e,
Aig Batail Allt-na-dunach,
Thug sibh bonnaich dhaibh le 'n annlan,
'S e sud a chùm gun chadal sinn.

Ged bha deich is fichead mìle,
'S iad ga lìbhrigeadh na 'n làimh dhaibh,
Na diùlnach fo na breacain
Cha do bhrath iad dhaibh an t-oighre,
'S e sud a chum gun chadal sinn.

Aig Balaclabha 's Incerman,
Na Russianich na 'n teann-ruith,
'S gun do léugh sibh uile 'm meas,
Fhuair ur sliochd fo Chailean Caimbeul,
'S e sud a chùm gun chadal sinn.

An uair a thug e 'n t-òrdugh,
Dha na seòid bho Thir nam Beanntan,
Fo 'm féilidhean 's fo 'm boineidean,
Chaidh connadh ris na naimhdean,
'S e sud a chùm gun chadal sinn.

Nach fhad o 'n bha Clann Israel,
Ga 'm bristeadh leis an ainneart,
Ach thainig uair am fiosrachaidh,
'S cha b' fhada sheas an naimhdean,
'S e sud a chùm gun chadal sinn.

Nis innsibh do na Sasunnaich,
Ge fada bho 'n a theann iad,
Nach faigh iad làmh an uachdar,
Air mo shluagh gu 'n tig an ceann diubh,
'S e sud a chùm gun chadal sinn.

A ghillean Clach-na-cùdainn,
Deanaibh dùsgadh aig an àm so,
Tha Teàrlach air ur cùlaobh,
'S chan 'eil cùram duibh gun caill sibh,
'S e sud a chùm gun chadal sinn.

B' onair dhuinn, 's bu chomaine,
Gun cumamaid air chuimhne,
Na diùlnaich bh' ann an Sgoirebreac,
'S gum b' fhoinnidh iad fo 'm feile,
'S e sud a chùm gun chadal sinn.

Tha laoch dhiùbh ann an Hùsabost,
Is diùlnaich tha mi cìnnteach,
Nach dealaich ris a' bhreacan,
Fhad 's bhios Neacalaich 's an rìoghachd,
'S e sud a chùm gun chadal sinn.

Clann-'ic-'ille-Mhàrtainn,
Sliochd nan sàr air am bi cuimhne,
Nach faight' am measg nam feachd
Na chuireadh smachd orra san aimhreit,
'S e sud a chùm gun chadal sinn.

Nach iomadh Latha Nollaig,
  Bha sibh sona le ur ceannard,
Air lianaig 'cùl a' bhealaich,
  Le ur camain, 's fo ur n-fheile.
    'S e sud a chùm gun chadal sinn.

'N uair chaidh mi ann an uiridh,
  Gun do shealladh dhomh le aoibhneas,
A' chlach a thog an curaidh—
  Còrr is tunn' innte gun mhaoidheadh!
    'S e sud a chùm gun chadal sinn.

Nis c' àit am faodadh Sasunnaich
  Dol tarsaing air ur cuinnlein,
G' ur rùsgadh dhe na breacain,
  Bh' aig na fleasgaich nach robh 'n fhoill annt,
    'S e sud a chùm gun chadal sinn.

Is beannachd aig an Diùc,
  A chuir ur cùisean anns a choinnleir,
A shoillseachadh ur sùilean—
  Tha mi 'n dùil gun toir sibh taing dha.
    'S e sud a chùm gun chadal sinn.

Taing do Dhiùc Dhun-éideann,
  Thug an séula dha na Bhàn-righ,
'S gun d' thug am Prionnsa 'n aonta,
  Ged nach faodadh e le 'làimh e,
    'S e sud a chùm gun chadal sinn.

'S o'n ghabh a' Bhàn-righ cùram,
Dhe ur cùisean aig an àm so,
'S gun dhearbh i dhuibh a dùrachd,
'S iad na diùlnaich ud nach meall i.
'S e sud a chùm gun chadal sinn.

Bidh Cluainidh is Sir Padruig,
A' cur fàilt oirre le aoibhneas,
'S Sir Coinneach ann an Geàrrloch
Anns a' Ghàidhlig a' toirt taing dhi.
'S e sud a chùm gun chadal sinn.

'S, a mhnathan, bithibh sàmhach,
Le ur cànran aig an àm so—
N uair phòg na suinn am biodagan,
Gun d' fhag a mhisneach *Childers*.
'S e sud a chùm gun chadal sinn.

* * * * * *

Nis thàinig dùiseal cadail oirnn,
'S gun airtneul air ar a-ìnntinn;
'N uair a dhùisgeadh sinn 's a' mhadainn,
B' e ar n-aiteas a bhith cluinntinn
Gun ghleidh na laoich am breacan duinn.

'S beannachd aig an diùlnach,
Chuir gu 'n dùlan iad ga fhaighneachd,
'S gur onair dha na Chùdainn,
Gur e 'm fiùran aic a rinn e,
'S gur ann innt a dh' fhailceadh e.

'S 'n uair thug an Diùc an fhàrdach,
Dha na suinn a thainig cruinn leis,
Le dhà dhiag a phiobairean,
Gum b' ìnntinneach an cluinntinn,
Fo 'm féilidhnean 's fo 'm breacanan.

Bidh cuimhn' oirbh le mùirne,
Leis gach dùil o Thìr nam Beanntan,
'S gun cuirear onair dhùbailt,
Air mo rùin Gilleaspuig Caimbeul.
Bho 'n thainig dùiseal cadail oirnn.

Crìochnaichidh mi 'n t-òran,
Tha gu leòir ann aig an àm so,
Ach ma bhios mise beò,
Gun faigh sibh 'n còrr 'n uair thig an samhradh.
Bho 'n thainig dùiseal cadail oirnn.

## GAIDHEIL BHARRAIDH,

*An deigh do 'n Bhana-bhard a bhith tri laithean ri port anns an Eilean.*

---

AIR FONN :—"*Och mar tha mi.*"

---

Thoir mo bheannachd gu Gàidheil Bharraidh,
'S na h-uile baile 'm beil neach dhiùbh chòmhnuidh,
'S gur e mo dhùrachd gun till iad fallain,
Gu ruig an cala o 'n d' rinn iad seòladh.

Thoir mo bheannachd a null gu Bhatarsaidh,
'S sgaoil mo theist air a chàraid dhòigheil,
'S an t-seana bhean thlachdmhor thug dhomh an eachdraidh,
Gach éuchd is gaisge rinn feachd Chlann-Dòmhnuill.

Thoir mo bheannachd gu Baile-Chaisteil,
Far bheil na fleasgaich is deise chòmhnuidh,
Ma bhios mi 'm feasda an àit ur seasaimh,
Gun seinn mi teist air gach sean is òg dhibh.

Thoir mo bheannachd do 'n bhaintighearn chliùitich,
Ceann-feadhn' an tùir far an robh mi chòmhnuidh,

A thogadh mùirneach aig Clach-na-Cùdainn,
'S i nise dùbailt fo chliù na cròice.

Thoir mo bheannachd do 'n t-sàr dhuin-uasal,
'S ann dà bu dual e a nuas o'n t-seòrsa,
Bho 'n athair ghaolach bu mhath gu daonnachd,
'S a' mhàthair chaomh thug an laoch gun bhòsd dhuinn.

Thoir mo bheannachd gu Anna Boyd,
Bho'n bha i na *guide* dhomh 's an oidhche cheòthach
A' cur na h-òigridh gu grinn air chosnadh,
A bhuain a' chuotail air feadh nam fròg dhomh.

Thoir mo bheannachd a dh' ionnsaidh Mhìcheil,
An duine fìnealta, geanail, dòigheil,
'S gun robh soirbheachadh mara 's tìr' leis,
A' h-uile nì ris an cuir e mheòirean.

Ma theid mi 'm feasda gu ruig an t-àite,
Gun òl mi shlàint ann an Gàidhlig chòmhnaird,
'S an uair bheir Sìm dhuinn a nuas am pige,
Gun cluinn sibh 'n t-slige le gliog is crònan.

Thainig còmhlan diùbh gus a' bhàta,
Thoirt soraidh slàn domh m' an d' rinn i seòladh,
'S 'n uair ghabh mi m' àite bha m' fharadh pàighte,
Gu ruig an t-àit' anns an robh mi chòmhnuidh.

Beannachd leibh a nis, a chàirdean,
Tha mise sàbhailt far am bu chòir dhomh,

'S ma chì mi Barrach a chaoidh 's an àite,
  Gun faigh e fàrdach 's a shàth de lòn uam.

Thoir mo bheannachd gu Gàidheil Bharraidh,
  'S na h-uile baile 'm beil neach dhiubh chòmhnuidh,
'S gur e mo dhùrachd gun till iad fallain,
  Gu ruig an cala o 'n d' rinn iad seòladh.

## "AN GLEANN 'S AN ROBH MI OG."

### FREAGRADH DO DH' ORAN NEILL MHIC-LEOID.

---

Bho 'n bhios eachdraidhean ar dùthcha,
  Ga ar n-ùrachadh mar lòn,
'N uair a léughar leinn gach tùrn,
  A rinn na fiùrain 's an robh 'n treòir;
'S 'n uair a sheinneadh leam an duan,
  Rinn an t-uasal Niall Mac-Leòid,
Bha mi cuimhneachadh 's an àm sin,
  Air a' Ghleann 's an robh mi òg.

'N uair a dhùisgeadh mi 's a' mhaduinn,
  Le clag a' bhaile mhòir,
Air mo thacadh leis an stùr,
  'S ga mo mhùchadh leis a' cheò;
Bidh mo chridhe call a lùth's,
  'S bho mo shùil gun sruth na deòir,
'N uair a chuimhnicheas mi chlann,
  A bha 's a' Ghleann 's an robh mi òg.

Anns a' Ghleann 's an robh mi òg,
  Siubhal bheann ri sneachd is ceò,
Falbh a dh' iarraidh cruidh is ghamhna,
  'S cha b' e 'n ganntar a bhiodh òirnn;

'S cha b' e 'n ganntar a bhiodh òirnn,
  Bainne, bradan, min, is feòil,
Cha robh easbhuidh bidh no annlain,
  Anns a' Ghleann 's an robh mi òg.

'N uair thig àm a dhol an bhuaile,
  Cha bhi buarach na mo dhòrn,
Cha bhi spreidh ri laoigh a' nuallan,
  ' S cha bhi buachaille na 'n còir ;
Ach fear le clagan beag na làimh,
  Muigh air sràid—'s cha bhinn a cheòl !
'G eigheach bainne-goirt cho lòm,
  Is b' fhearr am mèug na bhith ga òl.
B' fhearr am meug a bhiodh fo chròic,
  Leis an loinid na mo dhòrn,
B' fhearr leam deoch de bhùrn an uillt,
  Tha ruith 's a' Gleann 's an robh mi òg.

Ma theid mi mach Di-sathuirne,
  Aig stràc an aon uair diag.
Bidh mo chluasan air am bòradh,
  Leis gach còmhradh truagh gun chiall ;
Fear a mionnachadh r' a mhnaoi,
  'S ise maoidheadh air le dòrn,
Ni nach cualas ri nar linn,
  Anns a' Gleann 's an robh mi òg.

Anns a' Ghleann 's an robh mi òg,
  Far an robh na dàoine còir',
'S far am biodh na mnatha bainndidh,
  'S cha b' e sgeil nan Gall no 'n ceòl ;

Chr b' e sgeil nan Gall no 'n ceòl—
  Spìonadh cheann is bualadh dhòrn,
'S a' falbh le bàrlagan an clànn
  Ga 'n cur an geall air son an òil.

## CUIMHNEACHAN AIR BEAN OIS,

*An deigh dhi Gleann-Ois fhagail, agus tilleadh a dh' Australia.*

---

AIR FONN:—"*'S i nighean mo ghaoil an nighean donn, òg.*"

---

LUINNEAG:—Bidh mise ri smaointinn
Tric air Bean Ois,
'S na m' bithinn ri 'taobh,
Cha bhithinn fo bhròn.

Shar *Albannaich* shnairce,
Cùl-taice na tuath-cheath'rn,
Thoir beannachdan uainne,
Thar chuan, gu Bean Ois.

Nach i ni 'n toil-inntinn,
Ri naidheachd an aoibhnis,
Gu bheil Eachainn na oighre,
Fo *shighne* na croic.

'N uair léughas i 'n eadhlain
Mu Dhòmhnull Bhail-Ailein,
Gur h-ise bhios sona,
Gun bhuidhnig a' chòir.

Bean d' uirghill is d' àbhachd,
'N uair chruinn'cheadh na càirdean,
Cha shuidh i na d' àite,
Gu bràth, an Tigh Ois.

Ceann-uidhe gach créutair,
Gach bochd agus féumnach;
'S cha chluinnt' o do bhèul e
Ga éigheach le bòsd.

Cha b' e sgàile de dhiadhachd,
Gun sùgh anns an fhriamhaich;
Chuireadh tusa le d' ghniomharan
Fiamh air a pòr.

Tha m' aigne riut fuaighte,
'S e 'm bàs a ni fhuasgladh;
'S gun seòlainn an cuan
Aic son uair bhith na d' chòir.

Thoir ar beannachdan uile
Gu Flòraidh is Aili,
'S am fear beag th' air a shloinneadh
Air an duine bha còir.

Ar beannachd gu Crìsdein,
An t-òganach sìobhalta;
'S math leinn a chluintinn
E chìnntinn an stòr.

Gun bhòsda gun sgaiream,
Gun tàir air neach eile;
Cha d' fhag iad an co-math,
An Eilean a' Cheò.

Tha Sìne cho cianail,
Is Ian 's Catriona,
'S gach duine ga d' iarguin,
Dhe 'n iarmad tha 'n Os.

Thainig cuid as an àite,
Bha 'g ìnnseadh le cràdh dhomh,
Nach fhac iad an làrach,
Bho 'n dh' fhàg thu Gleann Ois.

'S Aili mòr Mac-'Ill-Innein,
An t-òganach loinneil,
Cha d' fhag thu, dhe d' chinne,
Cho duineil ga d' chòir;

Chunnaic mis' e aon oidhche,
Agus dreòdag 's a' cheann aig',
'S na 'n labhradh neach foill ort,
Bu chinnteach dha 'n dòrn.

Mur b' e Fullarton loinneil,
Bha cuid anns a' chomunn,
'N uair labhair iad umad,
Bhiodh duilich m' am bòsd.

'S ann labhair an diùlnach,
'S an dòrn aige dùinte,
" Cha deanadh an triùir aca
    Fùidse 'Bhean Ois."

" 'S ged bhiodh iad le chéil ann,
Is bean Aonghais Phéutoin,
Cha seasadh an tréud ac',
    An éideadh Bean Ois."

## ORAN AONGHAIS DHUIBH, AN DROBHAIR.

LUINNEAG.—Ho ro 's fada leam thu bhuam,
Dheas-laimh a lìonadh nan cuach ;
Bhoineid-chocta ma do ghruaig,
'S do bhreacan guailne dòigheil.

Och Aonghais-'ic-Dhòmhnuill-'ic-Donnachaidh,
'S iomadh ait an cualas d' iomradh ;
Eadar Uidhist 's Aird-nam-murchann—
'S furbhailteach an Dròbhair.

Chan 'eil duin' air a bheil cuimhne,
Bho 'n a chaochail Coire-chuinnlidh ;
Tha cho cogaiseach na inntinn,
'S cho cìnnteach na chòrdadh.

Chan 'eil ceàrna anns an dùthaich,
Eadar Liandail 's Rugh'-an-dùnain ;
Nach 'eil lorg do chois gu dluth ann,
'S tha do chliù 's a Mhòr-thir.

Thug thu agh thugam air geamhradh,
Bho 'n thuit fodar a bhith gann duit ;
'S math a phàidh thu mi mu Bhealtainn,
Mar a gheall thu, sheòid, dhomh.

Chan 'eil each an taobh so Shléibhte,
Nach bi treis agad ga 'n gréidheadh;
'S ged bu shin' iad na Righ Séumas,
Dheanadh m' fhéudail òg iad!

Chan 'eil mart air am bi crùban,
'S chan 'eil damh air am bi ghlùineach,
Ma chuireas Aonghas an t-sùil ris,
Nach tionndaidh iad lòinneag.

Bha thu uair air Féill-na-Manchainn,
'S tha mi nise dol ga sheanchus;
Reic thu comh-aoise mo sheanamhar,
Mart g' am b' ainm a' Ghròiseann.

Bha thu uair Féill Phort-rìgh,
'S tha mi nise dol ga ìnnseadh;
'S 'n uair theann thu ri iarraidh prìse,
B' fhìrinneach do stòraidh.

M' an deach thu dh' ionnsaidh na féille,
Chuir thu sìos ri taobh nan éibhlean;
'Sia buntàta, 's rinn iad féum dhuit,
'S cha robh brèug na d' chòmhradh.

'N uair a dh' fhoighnich Coire-chuinnlidh,
" Aonghais, a nis air do choinnseas;
Innis dhomhs' dé rud a rinn thu,
'S na dean foill no fòirneart."

"Cho cinnteach 's dh' fhàg mi 'n tréud ud,
Na 'n suidhe ri taobh nan éibhlean,
Tha i fo chóig bliadhn' an dé,
Mur dean thu fhéin an còrr dhi."

"Ged is aithne dhuit am Bìobul,
Is móran dhe na tha air ìnns' ann,
Cha chreid mi nach teid thu clì,
'N uair theid thu dh' ìnnseadh stòraidh."

"Chan 'eil ceistearan 's an dùthaich,
Dha nach tugainn fhéin an dùlan;
'S na 'n teannadh iad ri mo rùsgadh,
Dhùininn le mo dhòrn iad."

Thuirt Pàdruig Mac-Dhòmh'll-'ic-Iain,
"Cia miad pearsa tha san Diàdhachd?"
'S ann a labhair thu gu rianail,
Gu bheil ciad is còrr ann!

"Tha thu fhéin ann air a' chiad fhear,
'S tha Neacal na dhuine rianail;
Dòmh'll Mac-Alastair, is Niall,
Catrìona, 's Ian Mac-Leòid ann.

"Tha móran de dhaoine còir' ann,
Nach aithne dhuitse no dhòmhsa;
Gu bheil cuid anns a' Ghleann-mhór dhiubh,
'S cóignear ann am Feòirlig."

Gun d' thuirt Alastair Mac-Iain,
" B' fhearr gun tréigeadh tu na briagan."
" Chan urrainn domh sin a dhianamh,
    Ni iad ciad is còrr dhomh.

" Nach 'eil thu faicinn mar tha 'n dùthaich?
'S mo theaghlach cho mór ri 'n cùnntadh;
Cha bhiodh slat tighe os mo chionn,
    Na 'n tionndai'nn o mo sheòltachd."

'S mithich dhomh sgur dhe mo sheanchus,
Tha e teannadh ris an anmoch;
Slan le fear-cinnidh mo sheanmhar,
    'S b' ainmeil thu bho d' òige!

# MORAG ANNDRA.

---

LUINNEAG:—Tha mise 'n déigh air m' annsachd,
Bho 'n dh' fhàg mi anns a' ghleann thu,
'S cha creidinn sgèula meallt' ort,
A Mhòrag, nighean Anndra.

Bho 'n thugadh uam mo cheann ort,
Gun mhortadh mi le ainneart,
'S gun dèan mi nise rann,
Orm fhìn 's air Mòrag Anndra.

Tha deich is fichead samhradh,
Bho 'n dhealaich mi 's a' ghleann riut,
'S gum b' onarach a' chlann sinn,
A Mhòrag, nighean Anndra.

Gur iomadh là is oidhche,
Bha mise mu bhur teintean,
'S gur beag a bha de fhoill
Ann an tigh no 'n teaghlach Anndra.

'S gun thàrladh anns a' gheamhradh,
Gun d' thàinig mi gu Galldachd;
Co thachair anns an àm rium
Ach Mòrag, nighean Anndra.

Ged 's iomadh car is tionndadh
A chuireadh thar ar cuibhle,
Cha d' choinnich sinn gun saibhreas,
Mi fhìn is Mòrag Anndra.

'N uair dh' ùraicheadh ar cuimhne,
'S ar céumannan 's ar coinnseas,
B' e 'n t-ioghnadh a bhith 'cluinntinn
Mi fhìn is Mòrag Anndra;

Sinn tighinn air gach seann rud
A rinneadh anns a' ghleann duinn,
'N uair bha sinn òg 'n ar cloinn ann—
Mi fhìn is Mòrag Anndra.

Cha chualas riamh ar n-antlachd,
Mur d' rinn sinn Oidhche Shamhn' e,
Toirt càil o Mhac-'Ill-Anndrais,
Mi fhìn is Mòrag Anndra.

'N uair bha mi ann an teanntachd,
Aig Sasunnaich 's luchd-gamhlais,
Gun chuimhnich mi 's an àm
Air na dh' fhuiling Mòrag Anndra.

Luchd-aideachaidh le lampan,
'S gun ol' ac' annt' ach gamhlas,
Ga 'n lasadh air son aimhleis,
Dhomh fhìn 's do Mhòrag Anndra.

'S ged reiceadh leò an coinnseas,
Gu cumail uainn na gheall iad,
Bha 'n t-Athair Nèamhaidh saibhir,
Dhomh fhìn 's do Mhòrag Anndra.

Ged thilgeadh air na tuinn sinn,
Ar n-acair bha cho diongmhalt,
Nach do leig i leis a' ghaoith sinn—
Mi fhìn is Mòrag Anndra.

An Tì tha cur na snaim',
Cha dean diabhuil 's cha dean naimhdean,
A bhristeadh bho na gheall e,
Do 'n tì a ghabhas greim air.

Ma chaomhnar mi gu Bealltainn,
Gun innis mi mar gheall mi
Na dh' fhuiling sinn de dh' ainneart—
Mi fhìn is Mòrag Anndra.

Ma léughas neach an rann so
A dh' fhuiling riamh a shamhladh,
Cuir dòchas ann an Ceannard
Nan dìlleachdan 's nam banntrach.

## RANN CALLAINN.

Thainig mise 'n so air Challainn,
  Gu dorus a' ghille ruaidh,
'S o'n is e fasan a' bhaile
  Nach fhaigh duine stigh gun duan—
Fasan a bh' ann ri tìm ar n-òige,
  'S còir dhuinn bhith ga chumail suas;
Gillean-Callainn anns gach dorus,
  'Beannachadh 's a' gabhail dhuan.
Theid sinn gu tigh Dhòmhnuill chùirteil,
Fear cho còir 's a tha san dùthaich,
Gheobh sinn an t-aran gun chaomhnadh,
'S an t-ìm gasda, blasda, cùbhraidh,
*Tea* thoirt dhuinn ann am bùla,
  Agus siùcar ann an cuaich;
Fiathachadh farsaing g' a ionnsaidh,
  Tha mi 'n dùil gun teid mi suas—
An e mo beatha?

## FLEADHACHAS NA BLIADHN-UIRE

ANN AN SGIATHABOST, 1890,

*Far an do shuidh mu thri ciad pearsa aig cuirm chridheil, ghreadhnaich.*

---

LUINNEAG :—B' eireachdail an còmhlan
Fo na chòmhdach dhealbhach;
Bha na gillean grinn
'N uair a dh' fhalbh iad.

Chan 'eil duine beò
An Eilean uain' a Cheò,
A chuala neach cho òg
A' dèanamh ròic cho tarbhach.

Chan ioghnadh ged bhiodh pròis oirnn,
Tha dhe 'n fhine mhòr ud,
Leithid sud a chòmhlan
A dh' òigearan dealbhach,

Le urad de dhaoin-uaisle
Cumail taic ri 'r guailnean,
Dòmhnullaich a' chruadail,
Choisinn buaidh 's gach aimsir;

Le 'n cridheachan caoimhneil
Fo 'm breacan is fo 'm féilidh,
Cosnadh cliù na h-oighreachd,
'S gun an fhoill fo 'n cearban.

Thug an t-oighre 'n t-òrdugh,
Do 'n bhan-stiùbhart steòrnail,
"Fèuch gum bi gu leòir ann.
Agus tòrr air falachaig."

Rinn ise gu rianail
H-uile nì mar dh' iarr e,
Riarachadh nan ciadan,
'S cha robh sìon air dhearmad.

Seirbhisich cho deònach,
Cur gach nì air dòigh dhuinn,
'S luchd-gleidhidh nan còrn,
Cha b' iad bu chòir a dhearmad.

Bha fear dhiubh a Chlann-Choinnich—
'S mòralach an sloinneadh—
'S cròic an fhéidh cho soilleir,
Na bhoineid, ga dhearbhadh.

Chan fhàgar leinn air dìochuimhn
An t-òganach sìobhalt,
Ogha Theàrlaich-chìobair,
'S cha b' e phrìob a leanmhainn.

Chan fhàg sinn Ian Mac-Phàil,
An diùlnach suairce, dàicheil ;
'S a chaoidh cha seas air làraich,
    Sàr a tha cho earbsach.

H-uile fear na dheannaibh,
'S fallus air a mhala,
Cur m' an cuairt an drama,
    'S bonnaich mhath ga leanmhainn.

'N uair bha iad uile còmhla
Ruinn air ceann na còisir,
'S iad bhiodh air an dòigh
    A' faicinn ròic cho dealbhach.

'S ged nach robh iad mar-ruinn,
Lathair anns a' chollainn,
Chaidh an slàinte thonnadh
    Le bonnanaich chalma.

Dh' òladh i le caithreim
Am briathra cho fallain
'S gun do ghaodh Mac-talla
    'G aithris air an t-seanchus.

Bha dà fhichead òigear
Air an urlar còmhla
Le 'n ribhinnean òga,
    'S bu bhòidheach an dealbh iad.

Chluinnt' am fire-faire
Sìos 's a suas an talla,
'S ceol nam pìob ga shrannadh
  Le Ailein agus Camaron.

Iad cho làn toil-ìnntinn
Mach 's a stigh troimh 'n ruidhle,
'S beag nach d' thug mi fhìn.
  An t-sìnteag ann am failmse.

Mur b' e cùis na nàire,
Tomadach mar bhà mi,
Bhithinn air an làr,
  Ged dheanadh càch air searmoin.

B' eireachdail an còmhlan
  Fo na chòmhdach dhealbhach;
Bha na gillean grinn
  'N uair a dh' fhalbh iad.

## ORAN A' 'CHLAIDHIMH-MHOIR.'*

---

AIR FONN:—"*So deoch-slàint a' Chùbair.*"

---

LUINNEAG:—So deoch-slàint a' *chrew*
Air nach drùigh a' ghailleann:
Sgioba 'Chlaidhimh-Mhóir'
Toirt an lòin thar mara.

Ged bhios cuimhne bhuan
Air éuchdan 's claidheamh Uallais,
Cha b' ann air a' chuan
A rinn e bhuaidh a cheannach.

So claidheamh is ainmeal
Air an cualas iomradh,
A threabhas druim na fairge,
Sgoltadh gharbh-thonn greannach.

'S 'n uair a gheobh i cual
Gu riaghladh air a cuairt,
Cha seòl a mach a Cluaidh
Aon té is suairce, bannal.

* The Steamer 'Claymore.'

'N uair ruigeas i Grianaig,
Theid i stigh cho sgiamhach,
'S ris na Gàidheil fhiachail
Chì sibh fiamh air 'Sammy.'

'S iomadh théid an taobh ud,
Bhios a chaoidh ag iondrainn
Nach 'eil sgèul air Uisdein—
'S è nach caomhnadh drama.

'S ann b' e fhéin an saighdear
Sheasadh cùis a mhuinntir;
Dh' fhag e chliù dha lìnn
Ged thug luchd-foill an car as.

'N uair thogas i smùdan,
'S a shéideas i 'n dùdach,
Cha chuir tuinn le 'n ùinich,
Air an iùbhraich maille.

'N uair dhùisgeas cuan a mheamna,
Fo 'n aigeal le a gairbhinn,
An aghaidh sruth' is soirbheis,
Dearbhaidh i bhi fearail.

'N uair thig àm a ghàbhaidh,
'S a' mhuir uaine bàrcadh,
Bidh gach laoch na àite,
'S cha bhi làmh gun tarraing.

'N uair nochdas i a' Mhaoil,
'S a tuinn a' ruith na 'n caoirean,

Saoilidh cuid le sraon
Gun cuir an saoghal car dheth.

Theid i troimh na gleannta,
Mar mhiol-chù na dheann-ruith,
'S i sadraich nan tonn
A chuireas fonn fo h-anail.

'N uair ruigeas i an t-Oban,
Ni na Gaidheil sòlas
Ris a 'Chlaidheamh-Mhor'
'S an diùlnach coir, Mac-Caluim.

Coinnichidh sinn am Brùnach,
Chuireadh riochd air dùthaich;
'S ged a bhios e riùmsa,
Dhùraichdinn e fallainn.

Chi sinn Mac-na-Ceàrda,
Caraide nan Gàidheal,
Balla-dìon nam bard,
Nach sàraicheadh an t-ainnis.

'S e rinn gniomh a' chaoimhneis
Chàirich air na tuinn i—
An t-uasal Mac-Brayne,
'S gur ro-mhath thoill e onair.

So deoch-slàint a' *chrew*
Air nach drùigh a' ghailleann;
Sgioba 'Chlaidhimh-Mhoir'
Toirt an lòin thar mara.

## ORAN BEINN-LI.

Beannachd nan Croitearan Sgiathanach a dh' ionnsaidh gach aon a bha na 'n cul-taice dhaibh bho 'n chiad là a thàinig 'Sàtan agus a chuid ainglean'* a shàrachadh Eilean-a'-Cheò. Rinneadh an t-òran an uair a chaidh màil nan croitearan ìsleachadh.

AIR FONN:—"*Bruthaichean Ghlinn-braoin.*"

LUINNEAG:—Thugaibh taing dha na mhuinntir
Tha fo riaghladh na Ban-righ,
Rinn an lagh dhuinn cho diongmhalt
'S nach caill sinn Beinn-Lì.

Cuiribh beannachd le h-aiteas,
Gu tuathanaich Bhaltois,
Bha air tùs anns a' bhaiteal
'S nach do mheataich san stri.

Thugaibh beannachd gu 'Pàrnell,'†
Thug a' bhuaidh air an 't-Sàtan,'
Air choir 's nach faicear gu bràth e
Tigh'nn air àrainn na tìr.

* The epithet, 'Satan and his angels,' is said to have been one of Sheriff Ivory's own choosing.

† A local hero.

'N uair a thàinig e chiad uair
'S leith-chiad 'aingeal' fo riaghladh,
Chuir e cóignear an iarainn
Ann an criochan Beinn-Lì.

'S na diùlnaich a b' uaisle,
'S nach robh riamh ann an tuasaid,
Chaidh na ruighich a shuaineadh
Gu cruaidh air an dùirn.

Chaidh an giùlan leis na 'h-aingle'
'S an glasadh an gainntir;
'S a dh' aindeoin cumhachd an naimhdean,
'S leò am fonn is Beinn-Lì.

'S na mnathan bu shuairce
'S bu mhodhala gluasad,
Chaidh an claiginn a spuaiceadh
Ann am bruachan Beinn-Lì.

'S ged bha 'n sealladh na uamhas,
'S an fhuil a' reothadh 'san luachair,
Le slachdain nan truaghan,
Cha d' fhuair iad Beinn-Lì.

Sud a' bheinn a tha dealbhach,
'S dha na Bhan-righ bha sealbhach,
'S chan 'eil beinn ann an Albainn
'N diugh cho ainmeil's Beinn-Lì.

'S iomadh rosg a ni mùthadh,
Tigh'nn air bata-na-smùide,
'S iad a' sealltainn le 'n dùrachd
Air bruth'chean Beinn-Lì.

'S ged tha 'n Cuilidhionn is Glàmaig
Measg nam beanntan is àille,
Cha bhi 'n eachdraidh air a fagail
Ach aig sàiltean Beinn-Lì.

Nis 'Albannaich'* shuairce,
Cùl-taice na tuath-cheath'rn,
Thoir an eachdraidh thar chuantan,
Tha air a luaidh ann ar tìr.

Cuiribh fios gu Dunéideann,
Gu fear tagraidh na h-éucoir,
Agus innsibh dha 'chléirich
Mu 'n éuchd rinn Beinn-Lì.

Cuiribh litir le sòlas,
Gu paipear an Obain,
A bha riamh ga nar còmhnadh,
Bho 'n là thòisich an strì.

Ghabh e bratach na tuath-cheath'rn,
'S bha i paisgte mu ghuaillean,
'S nuair a thoisich an tuasaid,
Chaidh i suas ris a' ghaoith.

* The *Scottish Highlander* Newspaper.

Chaidh i suas ann ar fàbhor
Air na cnocan a b' àirde
Chumail misnich 's na Gàidheil
Mar ni gàraich nam pìob.

Cuiribh caismeachd a Ghlaschu,
Gu 'Posta na Seachdain,'*
'S bheir an Camaronach sgairteil
Dhuibh le aiteas a brìgh.

Cuiribh fios gu na Dailich,
Dh' fhuiling éucoir 's a' charraid,
'S gu Mac-Mhuirich, mo charaid,
Nach do dh' fhannaich 's an strì.

'S math an colaisd am prìosan—
S' fhad o dh' aithnich mi fhìn sin—
Ach thig buaidh leis an fhìrinn,
Dh' aindeoin ìnnleachd nan daoi.

'S math an colaisd an Calton,†
'S ceart a dh' fhoghluim e 'm 'martar';
Ged bha cuid thug as acaid,
Leis an rachd bha na 'n crìdh'.

'S nis, a chroitearan ionmhainn,
Cumaibh cuimhn air Mac-Aonghais,
'S deanaibh sòlas ri iomradh
An duine shuilbheara, ghrìnn.

* The *Weekly Mail*.

† The Calton Jail, Edinburgh

'S ged a dh' fhàg e ar sràidean,
Le bhan-oglach bhàigheil,
Tha i son' ann an Bhàlaidh,
    Dol gu àiridh cruidh-laoigh,

'S i athchuing is ùrnaigh
Gach bochd a bha dlùth dhi
Gum bì toradh an dùrachd
    Na cùrsan a chaoidh.

    Thugaibh taing dha na mhuinntir
    Tha fo riaghladh na Ban-righ,
    Rinn an lagh dhuinn cho diongmhalt
        'S nach caill sinn Beinn-Lì.

# CUNGAIDH-LEIGHIS BEAN NEILL.

---

A Neill, na biodh mulad ort,
'S a churaidh, na biodh gruaim ort,
Oir chì thu fhathast Màiri
Cho slàn ri té m' an cuairt duit.

Tha bratach aig na Dòmhnullaich,
'S chan 'eil e beò bheir uath' i;
'S e tìoralachd is mòralachd
An còrd a chumas suas i.

'S iad na cùngaidhean is fheàrr leatha,
'S a bheir dhi slàint' is suaimhneas,
Gum brist thu ghlaine bheag ud
Ris a' chreig nach gabhadh gluasad.

'N uair dh' fhiathaicheas do chàirdean thu
'N tigh-thàirnge, na toir cluas dhaibh,
Ach cuimhnich maise nàduir,
Agus Màiri air a cluasaig.

Innis dhaibh gu dàna,
'S na biodh tàmailt ort a luaidh dhaibh,
Gun d' thug thu bòid gun dìobradh tu
Rud chuir na mìltean tuaitheal.

'N uair chì thu na fir bheaga
  Tha cho beadarrach m' an cuairt di,
Nan diùlnaich chalma, smearail,
  Bheir e spionnadh dha do ghuallainn.

'N uair dh' fhalbhas iad o'n bhaile,
  Gur-a math a ni iad cnuasach,
'S 'n uair thilleas iad a' s' t-earrach
  Cha bhi sporan falamh, fuar, ac'.

Bidh fear le cleòca sgàrlaid,
  'S fear le fàinne nach bi suarach;
'S their fear, toirt gùn d' a mhàthair,
  " So, càirich sin m' an cuairt duit."

'N uair thig i gu aois searbhanta,
  N' té chamlagach is buadh'che,
'N sin cnagaidh tu do mheòirean
  Ris a' ghòraig nach toir cluas duit.

'N uair thig crìoch air lagh an fhearainn,
  Bidh do sgalagan m' an cuairt duit,
'S bidh Màiri air a goireas,
  Falbh le cuinneig gus a' bhuaile.

Bidh 'Smeòraichean' is 'Mòinneagain,'
  'S gach ainm air bò a chualas,
Ga 'n éigheach gus an eadradh,
  'S na laoigh-bheaga ruith m' an cuairt daibh

Ma bhiòs mise beò 's mi falbh,
  A sheoid, air faighe chluaimhe,
Gun toir thu dhomh na rùisg,
  As a' chulaiste 'n taobh shuas diot.

## LITIR GU DOMHNULL DOMHNULLACH,

*Ciobair ann an Sgalpaidh, bho 'mhnaoi, agus i ann am Port-Righ a' freasdal d'a nighinn, far an robh i na laighe 's an teasaich.*

---

Luinneag:—Cuiribh naidheachd shùnndach
A dh' ionnsaidh mo Dhomhnuill;
Thuirt Màiri, nighean Iain Bhain, rium
Nach biodh càil air Seònaid.

'S gur iomadh oidhche thùrsach
A bha mi air mo ghlùinean
Ag achanaich 's ag ùrnaigh
Gun caomhntadh dhomh Seònaid.

Ach taing do Rìgh-nan-dùl,
Bho 'n 's e bheannaich di gach cùngaidh
Rinn an lighich iùlmhor
Le dhùrachd dhi òrduchadh.

B' e fhéin an lighich gràdhach;
Chan 'eil a leithid 's an àite;
Bho 'n dh' fhalbh an Doctair Bàn,
Gun deach fhàgail na ònar.

Gur còir dhuinn a bhith taingeil
Gun d' fhàgadh air ar ceann e,
Seach beadaganan Gallda,
'S gun gheall ac' air tròcair.

'S ged dheanadh iad ar marbhadh
Le cungaidh nach do dhearbhadh,
Ma gheobh iad ar cuid airgid
Gum falbh iad le sòlas.

'N nair thig iad gu ar fiachainn,
Tha an cànainn duinn cho dìolain,
'S nach tuigeamaid ged dh' iarradh iad
Fion a thoirt ri òl dhuinn.

Ach tuigidh sinn a' chànainn
A dh' ionnsaich sinn o 'r màthair—
"Thugaibh bainne blàth dhaibh,
Is àraichidh feòil iad."

'S na 'm b' ann 'n iomadh àite thachair i
'N uair a bhuail a h-acaid i,
Gun rachadh a cur dhachaidh
Ann an cairt, ged bhiodh i reota.

Cha b' ann mar sud a rinn iad,
Ach gabhail rith' gu caoimhneil,
Cur lighiche ga faoighneachd,
Is *guide* a chur fo sheòl di.

Cha b' ioghnadh ged bhiodh càirdeas
An sliochd is clann a màthar,
'S nach faicinn air na sràidean
    A leithid a chàraid phosda.

Nach iomadh ceàrn 's an cual sibh
Iomradh air na h-uaislean,
Clann-an-t-Saoir o Chruachan,
    Dh' an dual a bhi mòralach.

Nach iomadh fear chuid-oidhche
Rinn tamh an Ceann Loch Eidhnort;
'S chan ioghnadh ged tha caoimhneas
    Gun fhoill anns an t-seòrsa.

Saoil nach mi bha amaideach
'S mi 'n duil gun deanann d'fhalaire;
Ach ni mi fhathast banais duit,
    'S bidh caithream air na h-òrain.

A Dhòmhnuill, tog do mhisneach ort,
Tha crioch air a cuid trioblaidean;
Chan fhada gus an ruig sinn thu,
    'S biodh sgiob agad 'n ar còmhdhail.

    Cuiribh naidheachd shùnndach
        A dh' ionnsaidh mo Dhòmhnuill;
    Thuirt Màiri, nighean Iain Bhàin, rium
        Nach biodh càil air Seònaid.

## DUILLEAG BHO BHEALACH-NAN-CABAR

### GU COMUNN CAMANACHD NAN SGIATHANACH AN GLASCHU.

---

LUINNEAG :—Mo ghaol na Gàidheil fhiachail,
A dh' fhàg an t-Eilean Sgiathach;
'S a h-uile taobh g' an triall iad
Le 'n gniomh gun teid am faithneachadh.

Gun soirbhich leis na fiùrain
Tha fad o thir an dùthcha,
An Glaschu mor nam bùithean,
Ag ùrachadh na camanachd.

'S ged thugadh uaibh ur n-àitean
'S na glinn 's an deach' ur n-àrach,
Cha d'thugadh uaibh ur càirdeas,
Ur bàighealachd, 's ur carantas.

'S 'nuair chuireadh an t-slat-sgiùrsaidh
Fo chruthannan Mhic-Uisdein,
'S ann shìn e air cur cùl ribh,
Is dh' fhag e Uige falamh dhibh,

B' e chiad nì air na chròm e,
Bhi plùcadh sios nam bàntrach,

'S Fear-togalach an cinn,
    Gun do sheall e roinn d'a amaideachd.

Co 'n neach riamh a theann ris,
Nach d' fhairich fuachd na h-oidhche,
'S nach deachaidh sios gun choinnlean,
    Na 'm bloighdean leis na bearrannan?

'S chaidh innseadh dhomh le càirdean,
Nach cuireadh briag air nàbaidh,
Gur ann air an t-Sàbaid
    A rinn e 'n àird a phlanachan.

Nach b' iad adhairean gun chùram
A chum am beòil cho dùinte,
A' faicinn sliochd nan diùlnach
    Ga 'n sgiùrsadh as am paraistean.

'S ged thog thu aitreibh luachmhor
Air làrach na mna-uaisle,
Na mairbh a bha 's an uaigh,
    Gun do sguab iad sios do 'n ghaineimh i.

Gun dh'aithnicheadh a chuid rìomhachd
Air cladaichean Chinn-tìre,
'S cuid eile dhiubh na 'm mìrean
    A' dol air tìr an Talasgair.

'S a' chuid a bha e pianadh,
'S nach fàgadh e leth-bhliadhna,

Gun d' thug an cuirp an fhiannis
Gun do dhìoladh an cuid fala air.

'S gun smaoinich e a pluimb
Gun robh nis an lach air cheann aig',
'N uair a dh'éubh e mìle bonn
Air an dream a bha cur sgannail air.

'S an àite nan deich ciad
A dheanadh pàirt d' an chall a lìonadh,
Cha robh ach leith-chiad spìocach,
'S gun d'rinneadh fhiach de dh'fhanoid air.

'S gur e mo chrìdh tha cràiteach,
A' faicinn dol mo chàirdean,
Ga 'm pianadh ris an àiteach,
'S nach dean am bàrr an fhallaid dhaibh.

An uair a thig an sàmhradh,
Ga 'n riasladh air a' Ghalldachd,
'S na gheobh iad a chur cruinn,
Ga thoirt dhà an geall nam feannagan.

'S na 'n robh muir is mòinteach
Air fhàgail mar bu chòir dhaibh,
Bhiodh éideadh agus lòn aca,
'S dòigh ann air am fanadh iad.

Beannachd leibh, a chàirdean,
'S gun soirbhich anns a' bhlàr leibh,

'S ma thig sibh mu Fhéill-Màrtainn,
'S e Uig ur n-àite camanachd.

'S ma chumas mi mo shlàinte,
'S gun ruig mi Ghlaschu sàbhailt,
Gun teid mi stigh g'ur fàrdaich,
Chur fàilt oirbh s g'ur beannachadh.

Mo ghaol na Gàidheil fhiachail,
A dh' fhàg an t-Eilean Sgiathach;
'S a' h-uile taobh g' an triall iad
Le 'n gniomh gun teid am faithneachadh.

# ORAN AN DIUC CHATAICH

## AN UAIR A CHUIR E AN RATHAD-IARAINN DO BHAILE UIG AN GALLABH.

---

Tha 'n *t-Ard-Albannach** cho caoimhneil,
Ag innseadh dha chloinn 's an dà chànainn,
Gu bheil Catabh air a riaghladh
Le uachdaran ciallach, cairdeil,
Aig a bheil suim d' a chuid daoine,
'S chan iad caoirich mhaola bhàna,
Chum am fearann daibh gun daoradh,
'S a' toirt aonta dhaibh gu bràth air.

'S o tha 'n Gàidheil a' cur 'n ar cuimhne,
Eachdraidhean is rainn na Féinne,
'S a' Ghàidhlig a' togail a cìnn,
Am measg nan rìghrean 's luchd na Béurla;
Bho 'n dh' fhosgail Blackie mo shùilean,
Bheir mi ionnsaidh chur an céill dhuibh,
Diùc Chatabh le shluagh gun chùnntas,
'S mìltean air a ghrund gun éis dhiubh.

Och òlaidh dròbhairean is coisichean
An toiseach do dheoch-slàinte,
'B àbhaist a bhi air am pianadh,
A nise suidhe sìos gu sàmhach

* The old *Highlander*.

Gus an cluinn iad an t-each iarainn,
   Fallus air le sian 's e rànaich,
'S bheir iad beannachd air an Diùc,
   A dh' fhosgail rathad ùr d' a shàiltean.

Is iomadh aon a shàraich coiseachd
   Eadar Goillspidh 's Tigh Iain Ghròta,
A nise suidhe sios gu socrach
   A' gabhail ceo 's ag innseadh stòraidh;
Gach aon diubh moladh an Diùc
   A rinn an rathad-ùr cho còmhnard,
Spealgadh chreagan leis an fhùdar,
   'S ga 'n càradh ann an grùnnd na mòintich.

Chuala mi seann daoine liath,
   Aig ceithir fichead bliadhna 's còrr dhiubh,
'G ìnnseadh mar a chaidh a riaghladh
   Gu so riamh a nuas o 'n òige;
Pailteas aca bhiadh 's a dh'aodach,
   Crodh is caoirich air na lòintean,
'S o fhuair an Diùc am Bròra biadh dha,
   Thug e 'n t-each iarainn g' ar còmhnadh.

'S iomadh car a chaidh dhe 'n t-saoghal,
   Agus caochladh thainig òirnne,
A' h-uile nì air fàs cho daor
   'S gur gann is urrainn daoin' bhith beò ann;
Ma thig gainne stigh dha 'n dùthaich,
   Theid sinn uile a dh' ionnsaidh Ioseiph—
Or Chill-donnain air a chùineadh,
   'S pailteas aig an Diùc na stòr dheth.

'S beag an t-ioghnadh e bhith ciallach,
B' urramach an fhriamh o'n d'fhàs e ;
Bha 'athair na dhuine fiachail,
Mòralach na ghnìomh 's na nadur ;
A mhàthair bha na mnaoi ro dhiadhaidh
'S chum i riaghalt riamh na fàrdaich
'S tha 'n gealladh air a choimh-lìonadh
Dha 'n Diùc is dha shìol na h-àite.

'S a' Bhan-diùc tha an diugh a' riaghladh
Tha i fialaidh, ciallach, càirdeil ;
'S a' h-uile nì a rinn i iarraidh
Dh' éirich a' ghrian air le fàbhor.
Bha cuid iochdaran ag ùrnaigh
Rìgh-nan-Dùl a bhith ga teàrnadh,
G e b' e àird an tog i cùrsa,
Fad a h-ùine anns an fhàsach,

'S a Bhan-diùc Chatach, do shin-seanamhathair,
Choisinn i do dh' Alba fàbhor ;
Thog i reiseimeid de dhiùlnaich
Nach 'eil fo na Chrùn an àicheadh—
'Cheithir-fichead-'sa-tri-diag'
Tha cho miadhail aig a Bhàn-righ'nn,
'S chuireadh da fhichead 's a sia dhuibh,
Ruaig air ceithir chiad dhe 'n nàmhaid.

Gum b' iad sud na laoich gun tiomadh,
Dol ri teine 's aghaidh gàbhaidh,
'S iad nach tilleadh riamh le giorrag,
Air cho teann 's g an tig an nàmhaid ;

Choisinn iad buaidh anns na baiteil,
  Le 'n cuid lannan sgaiteach Spàinneach,
'S gach aon a thig air an ais dhiubh,
  Bheir Diùc Chatabh dhaibh an àite.

Tha uachdarain eile cho gòrach,
  Cur an t-seòrs ud thar an t-sàile,
Luchd-dìon na rìoghachd bho fhòirneart,
  'S a nise seasamh còir na Bàn-righ'nn;
Chan 'eil baiteal mu 'm beil cùnntas,
  Anns nach cualas cliù nan Gàidheal;
'S iomadh laoch dhiubh tha na shìneadh,
  Gun chiste ann an tìr an nàmhaid.

Cuiribh mi crìoch air mo sheanchus,
  Leanainn fad' air deilbh an t-snàthainn;
Chan 'eil féum air tuilleadh dearbhaidh,
  'S aithne do dh'Alba mar thà e;
Tillidh mi nise gu m' éolas,
  Far an d' fhuair mi gu h-òg m'àrach;
Beannachd leis an Diùc 's le chòmhlan
  'S bidh mi aig an t-Stròm a maireach.

'S 'n uair a ruigeas mi Mac-Rath,
  Gum bi mo dhachaidh mar a b' àbhaist;
Gheobh mi biadh, is deoch, is caidreamh,
  Agus leaba nach bi tàireil;
'S iomadh aon le fuachd is acras,
  A fhuair cairtealan na d' fhàrdaich,
'S o chaidh do chliù fad is farsaing,
  'S onair 'Clann-'ic-Rath Chinn-tàil' thu.

Nis togaidh mi mo chùis d' an Diùc,
'Chluainidh, mo luchd-iùil, 's Sir Pàdruig,
Feuch an gluais iad a' chlach-mhuilinn
Chuireadh air muineal mo phàisdean;
Rinn na Sasunnaich mo dhìteadh
Le Bàillidh dìblidh gun tàlant,
'S gus an cluinn an sluagh an fhìrinn,
Cha bhi sìth agam gu bràth leis.

## DUILLEAG GU GAIDHEIL CHANADA

*Conaltradh eadar Coire-Chuinnlidh agus Ian Bàn, aig Féill Phort-Rìgh, an uair a bha Ian a' reic a chuid spreidh a chionn nach ceadaichteadh dha fuireach anns an fhearann.*

---

Bho'n a gheall mi dhuibh an uiridh,
  Gun cuirinn tuilleadh ris an t-seanchus,
'N uair ghabh mi slàn le Diùc Chatabh,
  'S leis na gaisgich tha ga leanmhainn;
Bheir mi, facal air an fhacal,
  Thuigeas cuid cho math ri searmoin,
Conaltradh aon uair a thachair
  Eadar m'athair 's dròbhair ainmeil.

'N uair a ràinig mi Port-Rìgh,
  Gun d' thàinig caochladh air an àite;
'S tric a sheas mi air an Fhéill
  A' reic na spréidh le m'athair gràdhach;
'S 'n uair a thigeadh Coire-Chuinnlidh
  'S a chuid uilnean troimh a chòta—
"Ciamar tha thu 'n diugh, Iain Bhàin,
  'S a bheil an spréidh 's an t-àl an òrdugh?

Fhreagair m'athair mar a b'àbhaist,
  Ann an càirdeas ri luchd-eòlais—
"Chan aobhar-gearain mar a thà mi,
  Tha mo shlàinte mar is còir dhi;

Tha aon nì a tha ga m' chràdhadh,
An-iochd is àrdan dhaoine mòra,
Toirt an fhearainn bho luchd-àitich,
'S nach fhaigh sinn liad sàil ar bròige."

COIRE-CHUINNLIDH.—'S duilich leam do chor, Iain Bhàin;
An d' fhuair thu 'm bàirligeadh le òrdugh?
Innis dhòmhsa, 's na gabh tàmailt,
Ma 's e 'm màl tha cur na tòir ort;
'S ged nach 'eil na prìsean àrd,
Gun toir mi 'n dràsta na do dhòrn duit
Fichead *not* 's gun dean thu phàidheadh;
So mo làmh nach iarr mi gròt ort.

IAN BAN.—Tapadh leat, a Choire-Chuinnlidh,
Tha thu caoimhneil mar bu chòir dhuit;
'S iomadh *not* a rinn mi chùnntadh
Riut o'n thionndaidh thu na d' dhròbhair;
Chan e dìth creideis no airgid,
Taing do'n t-Sealbh, tha cur na tòir' orm,
Ach uachdaran truagh gun eanchainn,
A reic ri sealgairean ar còir dheth.

COIRE.—'S ann mar sud tha chùis a' tionndadh
Feadh na dùthcha le cuid mhòr dhiubh;
Amadain gun cheann gun sùilean,
'S iad an dùil gu bheil iad seòlta;
Ma bheir Sasunnaich dhaibh iùnnas,
Cosdaidh iad an lionn 's an ròic e;
Suas do Lunainn bheir iad sùrdag,
'S cha sguir iad fhad's bhios crùn na 'm pòcaid.

IAN.—'S nach 'eil fàistneachd Choinnich-Uidhir
Tigh'nn gu fradharc air gach làimh dhinn,
'S ged tha cuid a' cur na aghaidh
Le foighidinn gum faic sinn ceann air—
" 'S e peirceall na caorach Gallda
Chuir an crann air cùl na còmhla;"
'S coisichidh sinn latha samhraidh
Measg nan gleann 's chan fhaic sinn ceò ann

COIRE.—'S ann tha sin na aobhar-mulaid,
'S an cunnart gun tig na Frangaich,
'S ged bheireadh iad oirnn turradh
Chan 'eil duine chumas thall iad;
'S an àite nan leòghann sgairteil,
A chum riamh fo smachd ar naimhdean,
'S e chì sinn a nis ann caisteil,
Féidh, is glasaichean, is faingean.

IAN.—Ged thigeadh Turcaich agus Frangaich,
Gur iad ceannardan a b' fheàrr oirnn,
Na cuid de dh'uachdaranan aingidh
Tha cur ar cloinne thar an t-sàile;
'S ged a chuireadh iad an ceann diùbh
Cha bu mhór an call do phàirt e,
'S mi nach seasadh anns an aimhreit
Ged thigeadh iad a nall am màireach.

COIRE.—Beannachd leat a nis, Iain Bhàin,
Bho'n lìbhrig thu dhomh 'n t-àl 's am meanbh chrodh;
'S mi tha duilich air do chàramh,
'S toiseach is ceann-fàth do sheanchuis;

Ach tillidh fhathast sliochd nan àrmunn,
Daoine càirdeil, làidir, calma,
'S bidh na glìnn ud air an àiteach,
'S c'àit 'm bì ghràisg a chuir air falbh iad!

Ian.—Beannachd dhuit, a Choire-Chuinnlidh,
Chuir thu aoibhneas orm le d' fhàistneachd,
'S ged nach faiceamaid a chaoidh e,
Bu mhath leinn ar clann bhith tàmh ann;
Chan 'eil ceàrna anns an t-saoghal
An robh leithid a ghaol 's a chàirdeas
'S a bha 's na h-eileanan tuathach,
Far an d' fhuair sinn òg ar n-àrach.

* * * * * *

Aontaicheam le briathran m'athar,
Bu mhath 's an rathad roimh an *t-strainsear*,
Mar b' àbhaist do luchd ar dùthcha,
Gun chaomhnadh air biadh no annlan:
'S ged a tha mi 'n dràst an Glaschu,
Is lobht is aitreibh mu mo chiùnn ann,
B' fheàrr leam gu mòr a dhol dachaidh
Chur criadh' is chlachan anns an ùrlar.

## ORAN DO THEARLACH FRISEAL MAC-AN-TOISICH

*An uair a bha e a' strith gu dol a stigh do'n Phàrlamaid air son na ciad uaire, anns a' bhliadhna* 1874.

---

LUINNEAG :—Nis o'n tha cliù na Gaidhlig
Tigh'nn an àird am measg nan dù-ghall,
'S e'n Gàidheil coir is fheàrr leam
A thoirt pailteas àite 's rùin di.

Tha Cluainidh is Sir Padruig
A' cur fùilt oirre le'n ùghdar,
'S Sir Coinneach ann an Geàrrloch,
'G òl a slàinte le luchd-dùthcha.

Thainig fios an dràsta
Bho'n a' Bhàn-righ le luchd-iùmpadh,
Nach caidil cuid 's a' Phàrlamaid,
Gu'n dean iad càch a dhùsgadh.

Ach 's aithne dha gach àrmunn
A tha tàmh aig Clach-na-Cùdainn,
Co nise 'n taobh is blàithe dhi,
Is gaoth a' Mhàrt tigh'nn dlùth dhi.

Bha Rathaig Mòr mar thà agaibh,
Is gheall e àdh na Cùdainn,
'S chan fhaicteadh dad de làrach
Ach a pàisdean a' ruith rùisgte.

Bha Cheapach uair na fàsach,
Is a càirdean uile tùrsach,
Ach ni i nise gàirdeachas,
'S a bàrd a' dol a dhùsgadh.*

'S e fear le cuid is tàlantan
Is mòran gràidh dha dhùthaich,
'S gun cuir sinn e do'n Phàrlamaid,
Gu seasamh pàirt ar dùthcha.

Chuir thu onair àraidh
Air na bàird 's gun seinn iad cliù dhuit;
'S air son do speis 'Phrionns Teàrlach,
Gheobh thu càirdean mu na Chùdainn.

Na'm biodh cuid a làthair
Dhe na bàird a bha san dùthaich,
Gun deach do chliù 's do thàlantan
A thàirng'eadh ris a' Chùdainn.

Chan urrainn domhs' an àireamh,
Bho nach bàrd mi chaidh a chùinneadh,
Ach léughaidh sibh na pàipearan,
Is ni sibh 'n àird an cùnntas.

* Mr. Fraser-Mackintosh had erected a monument to Ian Lom, the Keppoch Bard, about this time.

Bheir Farrais uile 'n *bhota* dhuit,
  'S gach aon le 'n deòin an dùthaich,
'S chan fhaigh sinn fear cho òrdail riut
  Gu seasamh còir na Cùdainn.

Tha onair agus mòralachd
  Bho d'chòtasa ga ghiùlan,
'S tu Friseal Mac-an-Tòisich,
  'S math do choir air Clach-na-Cùdainn.

Tha thu gealltainn mar a b' àbhaist duit,
  Gun seas thu pàirt na Cùdainn ;
Ma bheir a clann an làmh dhuit,
  Cha bhi 'fàrdaichean gun smùid dhiubh.

Tha cuid a dh'fhuiling tàmailte
  Is tàir aig Clach-na-Cùdainn,
'S ma gheobh thu stigh an Phàrlamaid,
  Bidh pàirt dhiubh gheobh an dùrachd.

Beannachd leibh, a chàirdean,
  Gu ma slàn a thig am fiùran,
'S gun toir sinn uil' ar làmh dha,
  'G òl a shlàint aig Clach-na-Cùdainn.

# CAITHREAM-BHUAIDH.

*An uair a chuireadh Mr. Teàrlach Friseal Mac-an-Tòisich an Phàrlamaid a' chiad uair, anns a' bhliadhna* 1874.

---

Air Fonn:—"*Mur bhith an crodh cha ghabhainn thu.*"

---

Nis seinnibh cliù nan àrmunn
Chuir am blàr aig Clach-na-Cùdainn,
Gun chlaidheamh thoirt a sgàbard,
Ach le'n tàlantan 's le'n dùrachd.

Cha robh bristeadh chnuac ann,
'S cha robh spuacadh leis na dùirn ann,
Ach teang' is peann ga 'm fuadachadh,
Na'n cruachan, bho na Chùdainn,

'N uair fhuair a clann an còraichean,
'S gu leòir aca de dh' fhùdar,
'N uair dh' fhosgail iad an bhòlaidh,
Chuir iad Rathaig Mhòr na smùid leis.

'N uair chrìochnaicheadh am baiteal,
Air an fhaich aig Clach-na-Cùdainn,

Gun thog na suinn am brataichean,
  Gu caismeachd thoirt do'n dùthaich.

'N uair chuala sinn an tàirneanach,
  Le làmhach cruaidh nan diùlnach,
'S a chùnntais sinn an àireamh
  Sheas le Teàrlach aig a' Chudainn.

Gun rinn ar cridhe gàirdeachas,
  'S gach bean is pàisd bha g' ùrnaigh,
Gun choisinn e bhuaidh-làrach
  Air an nàmhaid aig a' Chùdainn.

Nis òlar do dheoch-slàinte leinn,
  A Theàrlaich Bhàin, gun chaomhnadh,
Is ged bhiodh troidh air àird innte,
  Gun traigh sinn gus a' ghrùnnd i.

Their sinn anns a' Ghàidhlig i,
  Mar b' àbhaist d' ar luchd-dùthcha—
Dhuit saoghal fada 's gàirdeachas,
  Is càirdean mu na Chùdainn.

A' chuid a thuit san àrfhaich so,
  Cha b'urrainn càch an giùlan,
'S a' chuid nach d'rinn a' Cheardach* dheth,
  Gun d' fhuair iad àit aig Dougall.

Bha Colvin bochd 's an Ròsach,
  Gun do thachd an ceò 's an stùr iad,

* The Falcon Foundry.

'S gun deachaidh Burns a leònadh—
  Chuir na Dòmhnullaich an t-sùil as.

Is bochd dhuinn mar a dh' éirich dhuit,
  'S tu fhéin a bhith cho tùrail,
'S gum féum thu nise spéuclairean,
  Ga d' *léidigeadh* gu cùirtean.

Rinn iad coileach-òtraich dhiot,
  Le itean mòr is stiùir ort,
'S do cheann cho dubh ri ròcais,
  Le do spuir gun bhriòg gun ghlùinean.

## SORAIDH SLAN, A THEARLAICH, LEAT.

*Rinneadh an t-òran so ann an Grianaig, anns a' bhliadhna 1876, air do Mhr. Teàrlach Friseal Mac-an-Tòisich iomadh dearbhadh follaiseach a thoirt air cho dìleas 's a bha e do dh'aobhar agus do chànainn a luchd-dùthcha.*

---

AIR FONN :—"*Shaorainn, shaorainn, shaorainn i.*"

---

LUINNEAG :—Soraidh slàn, a Theàrlaich, leat,
Bho'n chaidh thu suas an Phàrlamaid,
Chur impidh mu na Ghàidhlig
Air a càirdean 's air a' Bhan-righ.

An uair a ni thu éirigh ann,
Tha dùil agam gun éisd iad riut,
Bho'n 's e do chiall 's do réusontachd,
'S ar spéis duit a chuir ann thu.

'N uair fhuair ar clann an t-ùghdarras,
Gun dhearbh iad uile 'n dùrachd dhuit,
Le d' onair àrd a dhùblachadh,
Ga d' chur an cùirt na Ban-righ.

Bho'n dhearbh thu dhuinn le d' ghnìomhara,
Nach robh thu na do spìocaire,
'S gur h-onarach a chrìochnaich thu,
    Gach gnìomh a chuir thu làimh ris.

Gur iomadh bochd is féumach,
Dha'n do shìn thu làmh na déirce,
Ach cha chualas riamh o d'bhéul e
    No ga léughadh air a' chabhsair.

Ach 's e dh' fhàg cho bàigheil thu,
Na fiùrain bho'n do thàrmaich thu,
Thaobh d' athar is do mhàthar—
    B' ainneamh àit am faict' an samhladh.

Cha b' ascairt air a thlàmadh thu,
Na h-uile taobh o'n d' thàinig thu,
Ach smior an lìn a' b'fheàrr,
    Is craobhan àrda le'n cuid meanglan.

'S am measg do bhuadhan nàdurra,
Is d' uaisle air bheag stàdalachd,
'N uair choinn'cheas tu do chàirdean,
    'S ann 's a' Ghàidhlig ni thu cainnt riu.

'S ma dhiùlt iad i 's a' Phàrlamaid,
'S nach toir iad rùm no àite dhi,
Gun cùm sinn air an àilgheas i,
    Bho'n 's 'canainn tha gun mheang i.

Is cànainn i ro mhòralach,
A dh' ionnsaicheadh 'n ar n-òige dhuinn,
'S c' arson a leigt' an deò aisde,
'S gu leòir dhi air a' Ghalldachd.

Cumaidh sinn na h-òranan,
Na sgèulachdan 's na stòraidhean
Rinn an t-Ollamh mór Mac-Leòid,
A chur an òrdugh ann ar cainnt dhuinn.

'N uair bha sinn òg is gòrach,
Agus sgoilean gun an òrduchadh,
Chuir esan h-ugainn leabhraichan
Bha neònach anns an àm ud.

Ge h-iomadh àit an léughar iad,
Nach tuig iad cuid d' an éifeachdan,
Gun deach an cliù a shéulachadh,
'S am féum a bha 's a' chainnt ud.

'N uair thainig cruadhs is àmhghar oirnn,
A thaobh ar n-arain làitheil,*
Gur e Ministear na Bàn-righ'nn
Rinn an àird a' h-uile call duinn.

'S 'n uair chrìochnaicheadh a chùrsa leis,
Cha b' ann mar chraoibh gun ùbhlan e,

* The time of the potato famine.

Oir dh' fhàgadh measan cùbhraidh leis,
Bheir ùrachadh 's a' ghleann duinn.

'N uair chithear air na sràidean iad,
Ni cridhe chiadan gàirdeachas;
B'e Fionn-airidh an t-àit aca,
'S bha Ghàidhlig fo'n comannda.

Soirbheachadh, a Theàrlaich, leat,
Is durachd math nan Gàidheal duit,
'S gun labhair sinn 's a' Ghàidhlig riut
'N uair thig thu bhàn a's t-Samhradh.

Bha 'Albannach'* nam Mòr-bheann,
Tabhairt iomraidh air do phòsadh dhuinn,
'S ni clann na 'Cloiche'† sòlas,
Gabhail òran aig do bhangaid.

Ni Torr-a-Bheathain gàirdeachas,
Dun-ian agus Creag-Phàdruig,
'S bidh tein-aighir air gach àirde dhiubh,
Cur fàilt' air bean-na-bainnse.

Gun deasaich iad na ròstachan,
Na bonnaich choirc is eòrna dhi,
'S gum faigh gach aon a dh' òlas,
Pailteas fìon' is beòir is branndaidh.

* The old *Highlander*. † Inverness.

Bidh clann na 'Cloiche' dìchiollach,
Cur connaidh suas na phìleachan,
'S bidh lasair le toil-ìnntinn ann,
A chìtear 's an Ruigh'-Shamhraidh.

Beannachd leat, a Theàrlaich,
Agus dùrachd luchd na Gàidhlig duit,
Is cumhachd bho na h-Ardaibh,
Ga do shàbhaladh bho aimhleas.

Chan urrainn domh ga d' fhàgail,
Ged nach ruig mi air mo làmh thoirt duit,
Gun taing air son do bhàighealachd,
'S do chàirdeas do na bhantraich.

Soraidh slàn, a Theàrlaich leat,
Bho 'n chaidh thu suas an Phàrlamaid,
Chur impidh mu na Ghàidhlig,
Air a càirdean 's air a' Bhan-righ

## DEOCH-SLAINTE THEARLAICH.

*Rinneadh an t-oran do Mhr. Teàrlach Friseal Mac-an-Toisich aig àm taghadh Luchd-Pàrlamaid, ann an Geamhradh na bliadhna* 1885.

---

LUINNEAG :—Olaibh slàinte Theàrlaich,
Fior charaid nan Gàidheal,
A sheas 's a' chruadal leinn gun duais,
Ri aghaidh cruadhs an nàmhaid.

Olaibh slàinte Theàrlaich,
Le caithreim anns a' Ghàidhlig,
Cur snaim thrì dual a chaoidh nach gluais,
A cheangal suas ar càirdeis.

Olaibh slàinte Theàrlaich,
Na Gàidheil anns gach ceàrna,
Taobh thall a' chuain, is deas, is tuath,
Bho'n chum e suas ar cànainn.

Olaibh slàinte Theàrlaich,
'S gu grùnnd gu'n teid a tràghadh,
Le sean is òg an Tìr-a'-Cheò
'S le Dòmhnullaich Chinn-tàile.

Olar slàinte Theàrlaich,
'S a' Mhanchainn leis na càirdean,
Oir dhùin iad bial a' chréutair chrìn,
Chuir ceist gun chiall ri Teàrlach.

Olar slàinte Theàrlaich,
Le diùlnaich mhór a' Bhràighe,
A dhùisg am cogadh an Beinn-Lì,
'Bu leinn bho linn gun àireamh.

'N uair choinnich iad ri Teàrlach.
Gun d'thug iad uile làmh dha,
Le glaodh Sir Coinneach a bhi falbh,
Le soirbheas math do Gheàrrloch.

Thug diùlnaich Sgousair àithne,
Sir Coinneach bhi ga 'm fàgail,
Bho'n 's iad na féidh bha'n glaic fo 'sgéith,
Nach éisdeadh iad gu bràth ris.

Chan 'eil sinn mar a bhà sinn,
Fo eagal mhaor a's bhàillidh.
Ma ghlacas sinn féidh anns an arbhar,
Marbhaidh sinn 's an t-sàil' iad.

Bu mhór an t-aobhar nàir' dhuinn,
'S an tìr 's an deach ar n-àrach,
Nach fhaod sinn saltairt air an fhiar,
A dh'orduich Dia nan Gràs duinn.

Dhùisg e móran tàmailt,
An Sléibht' is Srath na h-Airde,
'Nuair fhuair iad lughadair cho saor,
Am Faodail teann air Sàsaig.

Tha'n sean-fhacal ag ràidhtinn,
'S cha bhriagnaichear gu bràth e,
Gun caill an t-ionracan a ghreidh,
Ni tigh ri taobh a' mheàirlich.

Olar slàinte Theàrlaich,
'N Gleann-Eilge leis na h-àrmuinn,
Rinn cuid diubh triall da mhìle dhiag,
'Chur onair fhial air Teàrlach.

Tein-aighir air a chàrnadh,
Is brataichean air fàire,
'S 'n uair nochd a' bhìrlinn troimh na chaol,
Gun thill an glaodh o Ghlàmaig.

Ach bha duin-uasal dàicheil,
De 'n chinneadh mhór aig Teàrlach,
A fhuair pillachan a Port-Rìgh,
'S gun d'thug e dhuinn a dhà dhiu.

Bha driùchd is dealt a nàduir,
Na shruth bho bhathais àluinn,
Cur ola shearbh ri teang air meirg',
An argamaid ri Teàrlach.

Is ma tha bhuadhan nàduir,
Cho purposach ri chànain,
Bu choir dhaibh bliadhna dhe chur suas,
A chomunn sluagh na Bàn-righinn.

Olaibh slàinte Theàrlaich,
Gun 'Chlach-na-Cudainn' fhàgail—
A ghluaiseas cridheachan an t-sluaidh,
Le nuallan anns a' Ghàidhlig.*

Olaibh slàinte Theàrlaich,
A's Uisdein chòir Mhic-Aidhe,
A fhuair an t-srian a dhearbh a ghnìomh,
Mar sheanair liath nan Gàidheal.

Bho'n fhuair thu na do làimh i,
Gun ruith thu'n réis gu dàicheil,
Le cuip na tuigse na do làimh,
'S gum faigh ar nàimhdean stràc di.

Olaibh slàinte Theàrlaich,
Gu crìochaibh Earra-Ghàidheal,
Togail stuaidh ri ceann nam buadh,
An t-uasal cruaidh Mac-Phàrlain.

Olaibh slàinte Theàrlaich,
'S 'n uair thig an t-àm 's an t-àite,
Gum faic a chàirdean e dol suas,
Le miltean sluaigh de dh-àirimh.

Alexander Mackenzie, of the *Scottish Highlander*.

Olaibh slàinte Theàrlaich,
Fior charaid nan Gàidheal,
A sheas 's a' chruadal leinn gun duais,
Ri aghaidh cruadhs an nàmhaid

## BROSNACHADH NAN GAIDHEAL,

*Aig àm taghadh na Parlamaid ùir anns a' bhliadhna* 1885.

---

LUINNEAG :—Cuiribh Teàrlach suas le h-aighear,
'S deagh Mhac-Phàrlain suas le caithreim,
Cuiribh Aonghas suas le buaidh,
Air ceann an t-sluaigh far 'n d'fhuair e 'aran.

Chuidich sud le neart nan Gàidheal,
Air taobh Theàrlaich Bhàin gun mhearachd,
Na sgeith an *Courier* de chlàbar,
'S ann am fàbhor ri Sir Coinneach.

Cuiribh Teàrlach suas le cliù,
Oir dhearbh e dhuibh a dhùrachd cheana,
Is gheobh sibh cead air féidh nan stùc,
Is còir as ùr air bhur cuid fearainn.

'S a' cheàrn 's na dh'àithneadh dhuinn le Dia,
Chan fhaod sinn triall air sliabh no gaineimh,
A' h-uile nì 'n robh smear no luach,
Gun spùinn iad uainn le lagh an fhearainn.

Chan 'eil bileag ghorm no uaine,
Far 'n robh dualachas mo sheanar,
Leis na bric tha snàmh fo'n chuan,
Nach d'thug iad uainn, a dheòin no dh-aindeoin.

Ma thog neach eisir ann an cliabh,
No maorach ann am meadhon mara,
Theid an cur fo ghlais 's fo dhìon,
Le laghan diongmhalt' dìon an fhearainn.

Faodaidh gu bheil a' chainnt so garbh,
Ach 's tric tha'n fhìrinn searbh ri labhairt,
Chaidh luingeis-chogaidh 's sluagh fo airm,
A dhion 's a thearmunn lagh an fhearainn.

'N uair bha na h-uachdaranan cruinn,
Ann am baile-cinn na siorrachd,
Cuimhnichear re iomadh linn,
An guim a rinn iad gus ar mealladh.

Sgrìobh iad àithne dhaingean dhian,
Do 'n ionaid air nach dian sinn labhairt,
Na h-aingle is am fear nach b'fhiach,
A thigh'nn a riaghladh lagh an fhearainn.

'N uair leugh Ivory an àithne,
Chunnt e chuid a b'fheàrr d' a aingil,
Ach dh' fhag e chuid thainig an Bhràighe,
Oir bha'n cnàmhan air am prannadh.

"Togaidh sinn oirnn do na glìnn,
Leis na tha de Ghoill fainear dhuinn,
'S ma bhios sibhse fo'm chommànd,
Theid an ceànnsachadh dha'n aindeoin."

'N uair a ràinig iad na glìnn,
'S ann bha na suinn nach deanadh mearachd

Air an crioslachadh le firinn,
  'S cha robh ìnnleachd air am pronnadh.

Ghlaodh Ivory an sin le gruaim,
  Ris na truaghain, a chuid aingeal—
"Chan fhaigh sinn am feasd a' bhuaidh,
  'S e so an sluagh a fhuair am beannachd.

"Cha tìll mise gun mo dhiùmadh,
  Ni mi cùirt am measg nan aingeal,
Bheir mi bheathachadh bho Dhùghall,
  'S cuiridh mi an crùn air Calum."

Dh'ainmichinn iad air an cìnn,
  Bha seinn air ainneart luchd an fhearainn,
A thionndaidh 'n còta air an druim,
  'S a dh'ith na rainn dhe 'n d'rinn iad eadhlain

Falbh le leabhraichean 's ga'n seinn
  Dha na suinn a bh' aig a' bhaile—
"Gheobh sibh mil air bharr an fheòir
  Am Manitòba, is na fanaibh."

Phàidh na h-uachdarain dhaibh duais
  Ma's do ghluais iad o'n a' bhaile,
Ach 's e 'n gad air an robh 'n t-iasg
  A fhuair na siochairean, 's iad falamh.

    Cuiribh Teàrlach suas le h-aighear,
      'S deagh Mhac-Phàrlain suas le caithreim
    Cuiribh Aonghas suas le buaidh,
      Air ceann an t-sluaigh far 'n d'fhuair e aran

## COINNE NAN CROITEARAN

*Aig Beul-àtha-nan-Tri-allt, fo stiuradh an Urramaich Domhnull Mac-Caluim.*

---

AIR FONN:—"*Failte dhuit*," *etc.*

---

LUINNEAG:—Fàilte dhuibh, 's deagh shlàinte dhuibh;
'S i n fhàilte chuirinn as ur déigh,
Fàilte dhuibh, 's deagh shlàinte dhuibh.

Tha nise da fhichead bliadhn'
Ach ceithir miosan aig an àm,
Bho'n ghabh mi beannachd dhe mo chàirdean,
Aig Beul-àtha-nan-trì-allt.

'S iomadh tonn a chaidh thar m' aodainn,
Smaointinn a chaidh troimh mo cheann,
Bho'n shuidh mi 'n toiseach air an làraich,
Aig Beul-àtha-nan-tri-allt.

'S iomadh ceann a chaidh an currac,
'S osna mhuladach gu cheann,
Bho'n chaidh na mìltean againn àireamh,
Aig Beul-àtha-nan-tri-allt.

Bha sluagh a' tional as gach ceàrna,
Mar a bhàrcas tuil nam beann,
Dh' éisdeachd teachdaireachd na slàinte,
Gu Beul-àtha-nan-tri-allt.

Tha iad a nise ann am Fàrras
Rinn an fhàistneachd aig an àm,
Gun rachteadh gu Cùirt na Bàn-righ'nn
Bho Bheul-àtha-nan-tri-allt.*

Chunnaic sinn bristeadh na fàire,
'S neòil na tràillealachd air chall,
An là a sheas Mac-Caluim làmh ruinn
Aig Beul-àtha-nan-tri-allt.

Bha cheann-teagaisg anns a' Ghàidhlig,
'S éisdeadh 'Arasaig' r' a chainnt,
Bho'n lèudaich e air eachdraidh Ahaib,
Aig Beul-àtha-nan-tri-allt.

'S beag bha smaointeanan aig 'Hàman'
Gun cluinnteadh gu bràth a chainnt,
Ach léughadh i le deagh Mhac-Phàrlain,
Aig Beul-àtha-nan-tri-allt.

Thuirt cuid de na bha 's an làthair,
'G éisdeachd ri màbadh an clann,
Gum b' aithridh e air bogadh bàthaidh
Aig Beul-àtha-nan-tri-allt.

* A preaching reminiscence of the days of the Rev. Roderick Macleod of Snizort.

Chuimhnich mi mnathan a' Bhràighe,
'S dìol mo chàirdean aig an àm,
'S 'n uair nochd *policeman* no dhà ruinn
Aig Beul-àtha-nan-tri-allt,

'S coltas slachdan buntàta,
Bh' aig na h-àrmuinn mar an lann,
'S cumadh poit-ghuirmean mo mhàthar
Air a chàradh air an ceann.

Dha na fir cha toir sinn tàire,
'S taing dha'n Agh gu bheil iad ann,
Ach gheobh sinn fhathast gnìomh is fheàrr dhaibh,
Aig Beul-àtha-nan-tri-allt.

'S e uachdarain, maoir, is bàillidh'n,
'Chuir ar fàrdach bun os ceann,
Gum biodh feum air gin gu bràth dhiubh,
Aig Beul-àtha-nan-tri-allt.

Beannachd uainn gu muinntir Lunainn,
Sheas cho duineil air ar ceann,
'S gum faod sinn labhairt le dànachd,
Aig Beul-àtha-nan-tri-allt.

Beannachd gu Uisdein Mac-Aidhe,
Bhrist a' bheàrna dha ar clann,
'S cha d'fhag iad clach na làrach
Aig Beul-àtha-nan-tri-allt.

## MARBHRANN

### DO'N URRAMACH ALASTAIR MAC-GRIOGAIR.

---

Na'm faighinn ciall leis an taghainn briathran,
Gu 'n cuirinn sios dhuibh iad ann an dàn,
Mu'n teachdair' fhiachail tha nis air triall uainn,
Gu tìr na diochuimhn' le àithn' a bhàis.
'S ann oidhche Chiadaoin a bhàrc an t-sian oirnn
Nach tiormaich grian duinn rè iomadh là,
'S gu bheil na ciadan 'san Eilean Sgiathach
Tha'n diugh ga d' iarguin—'s ann daibh nach nàr.

'S ann doibh nach nàrach am basan fhàsgadh,
'S na deòir a theàrnadh fo rasg an sùil,
'S a liuthad ceàrnaidh 's na sheas thu'n àite,
Bho'n là a dh'fhàg thu iad air do chùl;
Le d'ghnìomh 's le 'd chànain, le ciall is gràdh dhaibh,
Nach gabhadh àireamh gu bràth dha'n taobh,
'S fhad 's a bhios tuinn a' bualadh ri chreagan uamhraidh,
Bidh t'ainm ga luaidh ann le uaill is mùirn.

Cha'n ann air tuairmse tha sinne luaidh ort,
Ge'd tha sinn gruamach air son do bhàis,
Tha thus' aig suaimhneas, taobh thall gach truaighe
'S gach saighead fhuar bho luchd-fuath do ghràdh.

Gur tric a chuala mi, le mo chluasan,
  Bho bhèul nan uaibhreach nach d'fhuair an gràs,
An teanga ghuamach, toirt béum 'san uaigneas
  Air son do thruais ris gach truaghan bàth.

Ach bu tusa an Criosduidh 'bha suilbhear, iasgaidh,
  Cha b'ann le diadhachd gun dad dheth bhlàth;
Do chridhe tìorail, 's do làmh cho fialaidh,
  'S cha'n fhacas riamh ort ach fiamh a ghair'.
Gur iomadh dùil 'bhios an cridhe brùite,
  'Nuair théid an ùir air an t-sùil bu bhlàth,
'S cha chum a chùdainn na theid a shrùladh
  Do dheòir ga d' ionndrann—'s ann daibh nach nàr.

Cha'n ioghnadh nàire 'bhi air cuid dheth d'bhràithrean,
  Is tric thug sàth dhuit le teanga lóm,
Nach seasadh t'àite le neach fo àmhghar,
  Ged dh'fhàgadh àithn aca leis a' Cheann;
'Nuair chaidh mise chàradh air sgeir gu'm bhàthadh,
  Le truaghan Bàillidh, gun ghràdh na chóm;
Chuir thusa bàta, le sgioba 's ràimh dhomh,
  'Nuair dh'fhàg a phàirt ud mi bhàn sa' pholl.

# TUIREADH

## AIR CLUAINIDH MAC-A-PHEARSOIN.

---

AIR FONN:—"*Cuachag nan craobh.*"

---

Oidhche Di-luain thainig glaodh na mo chluais,
  Farum le fuaim tàimhidh,
'Thuigeas an sluagh, chuir beachd iomadh uair,
  Gum biodh teachdair' bho'n uaigh teann air.
'Sa' mhaduinn Di-mairt, nuair dh'éirich mi'n àird,
  Bha'm posta fo chràdh, làimh rium,
'Cur litir nam làimh le sgiala do bhàis,
  'Chinn-chinnidh nan sàr ainmeil.

Thionndaidh mi thaobh 'thoirt furtachd do'n taom,
  'Dh'éirich bho chaomh t' ainme,
Chinn-fheadhna nan laoch, Clann-Mhuirich mo ghaoil,
  Cha b'ioghnadh dhomh thaobh leanmhuinn;
Cha 'n e moladh nam marbh, an déighe dhaibh falbh,
  Riamh nach do dhearbh crudal;
Tha lainnir do bhéus, t'uaisl' agus t'éuchd,
  Cho fad 'sa theid sgèul seanchaidh.

Bheir sinn taing do gach aon 'thug caismeachd dha'n t-saoghl'l
  Le t'eachdraidh gun chlaon chearb oirr',

Bho t'oige gu t'aois, a Chluainidh mo ghaoil,
'S gun mheath ort a thaobh dealbha ;
Gun robh 'n t-sùil san robh 'm beachd, 'sa' ghnùis 'san robh
'n dreach,
'S am beul o'm bu bhlast' seanchus,
Fo ghlais aig a' Bhàs, do charaid a b'fheàrr,
Thug dhachaidh thu làn earbsa.

Chuir filidh, le loinn, t' eachdraidh an rainn ;
Seinnear a' phuing shuaibhneach,
Le lìnn an déigh lìnn theid àrach 's na glìnn,
A dh'ùrachadh cuimhne 'n uasail.
Aonghais* mo ghraidh, nuair a leugh mi do dhàn,
Mu Chluainidh is àird' inbhe,
Chuirinn le bàigh, clach air do chàrn,
Fhìr-chinnidh nam bàrd ainmeil.

Cha b' ann idir air tuair'm, mar umha ni fuaim,
Bha iad a' luaidh t' ainme ;
Dh'fhàg thu do d' shluagh claidheamh nam buadh,
'S gun smal air le ruaidh meirge ;
Chum thu faobhar cho glan, 's gach gnìomh san robh math,
Le ciall agus neart t'eanchainn,
'S fear eile do chliù, a dhearbh e le thùrn,
Cha d'fhàg thu fo Chrùn Alba.

* The late Angus Macdonald, author of poem in praise of Cluny.

## CONALTRADH

*Eadar dithis no triuir a ghillean Chille-Mhoire a' tilleadh a thìr an dùthchais, an uair a chual iad nach robh lèud a bhròige de thalamh Sgiathanach aig Mac-Uisdein a bha cho fada a' sàrachadh na tuatha.*

---

LUINNEAG :—Cha laigh liunn-dubh idir oirnn ;
Cha laigh liunn idir oirnn.

Fhuair sinn naidheachd as ar dùthaich
A thog sùnnd is misneach oirnn,

Gun robh Phàraoh 'rinn ar fuadach
Dh' ionnsuidh cuan nan trioblaidean

Air a bhàthadh 's a' Mhuir Ruaidh,
'S gun cualas nach robh diog aige.

Togaidh sinn air falbh a Grianaig,
Bho'n tha'n t-sian cho tric againn,

Leis an each dha 'm biadh an gual,
Oir 's e is luaithe ruigeas leinn.

Fàgaidh e sinn aig an t-Stròm,
Is gheobh sinn stòp o Iseabal.

Coisichidh sinn mar a b' àbhaist
  Dha na sàir gun chiogailteachd.

'N àm teàrnadh le Bealach Asgaird,
  Ghabh sinn blàths an Sligeachan.

Dìreadh suas uchd Dhruim-Aoi,
  Gun robh sinn sunndach, suigeartach.

'N uair ràinig sinn Ceannsal-Eidhre,
  Gun d' rinn Oighrig priobadh oirnn.

Dh' iadhaich i sinn dha na *phàrlour*,
  'S thug i làn na slige dhuinn.

Bha Coinneach shuas aig a sàil,
  Mar b' àbhaist, gus a sgioblachadh.

'N uair ràinig sinn Séumas Ruadh,
  Mo shuairc air, cha bu mhisde leis.

Fhuair sinn biadh is deoch gun chaomhnadh,
  'S cha do mhaoidh e pribid oirnn.

Fhuair sinn fàilte o ar càirdean,
  'S dùil gu bràth nach tigeamaid.

Cha laigh liunn-dubh idir oirnn,
Cha laigh liunn idir oirnn.

## DEOCH-SLAINTE SHEUMAIS RUAIDH.

---

'S i deoch-slàint an diùlnaich,
'S le dùrachd cuiribh thairis i;
Cha sòradh mo luchd-dùthcha
Na crùin a chur ga ceannach dhuit;
'S ma theid mi chaoidh do dh' Uige,
Bidh sùnnd oirnn anns an dealachadh;
'S ged ghabhadh tu dhomh 'n t-sùisd',
Air mo chùladh 's tù mo charaide.

Shéumais choir, chan ann le bòsd,
No glòireis air nach aithridh thu,
Gun teid a h-òl na 'slàinte mhòir
Le uaislean còire, ceanalta,
Is leis gach aon a chuir ort eòlas
Bho'n reic thu stòpa Thalasgair,
Is na léughas *Tìm an Obain*,
Gu Tigh-Iain-Ghròit an Gallabh dhuit.

Fhuair mi naidheachd a bha doirbh,
'S bha i searbh leam mu mo charaide,
Gun robh a thinneas gailbheach,
Is marbhteach na 'n leanadh e;
Thog mi orm 's an anmoch
Ri stoirm agus gaillionn,

'S 'n uair ràinig mi tigh Shéumais,
'S ann b' fhéudar domh fantainn ann.

Thuirt e rium cho uamhalta,
Is gruaim air a' mhal' aige—
"Tha t-inntinn a' dol tuaitheal,
A thruaghain gun fhaireachadh;
M'an ruigeadh tu 'n Lon-Ruadh,
Leis an fhuachd rachadh do mheileachadh,
'S chan fhalbh thu nochd dha m' antoil-s'
Ged rachadh bann is ceangal ort.

"Fan gu madainn 's gheobh thu 'n t-aiseag,
Air neo each a choisicheas;
Tha Coinneach beò, an duine còir,
'S tha dòchas dhuinn nach eagal da.
Mar thubhairt b'fhìor, b' e sud ar miann,
Chaidh sìoladh air an easlainte,
Is o'n a chaomhnadh Coinneach beo dhuinn,
Tha sòlas nach beag againn."

A nise beannachd leat, a Shéumais,
Bho'n 's fhéudar dhuinn dealachadh;
Is a' h-uile taobh g' an téid mi,
Bidh 'n t-séisd so ga cantainn leam—
Dhuit fhéin is dha d' theaghlach spéiseil;
'S do chéile—cha sgaiream e—
Chan fhaiceam am measg chéudan,
Aon té eil' a bheir barrachd oirr'.

Am modh 's an gliocas, ciall is tuigse,
Ann am meas 's an eireachdas;

Air ceann a cloinn' tha i na loinn
'S iad fo 'comannda foistinneach ;
'S fhuair i sud mar oighreachd
A roinn di o h-aithrichean ;
Chan fhacas an tigh-seinnse
Na lìnn a bheireadh barrachd oirr'.

## DEOCH-SLAINTE CAIRDEAN NA GAIDHLIG

*A bha a' tagar a h-aite dligheach dhi anns na sgoilean mu'n bhliadhna* 1877.

---

AIR FONN:—"*Biodh an deoch-s' an làimh mo ruin.*"

---

Olaidh sinn deoch-slàinte Chluainidh,
'S tràghar tunnachan g' a cheann.

C' àit' am faicteadh fear do chéum,
Fo d'fhéile fhéin de bhreacan ùr.

Le do chòmhlan ghillean àluinn,
Nuas o Bhàideanach nan stùc.

Caraid is cùl-taic na Gàidhlig,
'S fhad o'n dh' àrdaicheadh do chliù.

C uime 'n leagteadh gus an làr i,
'S suinn cho dàicheil air a cul?

Fear dhiubh suidhe 'n Cùirt na Bàn-righ,
Cumail gaoith an àird a siùil.

Cha tig smal air cliù na Gàidhlig,
'S Teàrlach Bàn na shuidh air stiùir.

An t-ollamh Blackie air ramh-bràghad,
'S tuinn na Gàidhlig togail smùid.

'S 'n uair a ghlacar leis an ràmh,
Gum faic sibh chuailein bàn fo dhriùchd.

'S 'n uair a dh'éireas i na caoirean.
Chi sibh 'n fhaoilt thig air a ghnùis.

A teas-meadhoin sruth gach cànainn,
Thug e Ghàidhlig leis air tùs.

Ga cur ann an cathair làidir,
An déigh a bhàis gu seinn a chliù.

'S tha laoch eile rinn ar còmhnadh,
Lachlann Og o Thigh an Uird.

Iar-ogh' Ruairidh Mhóir nam féile,
Leis an éireadh an luchd-ciùil.

Eiridh na Gàidheil gu léir leat,
'S uaislean Eirinn air an cùl.

'S bho'n a thagh thu d'aite-còmhnuidh,
Seinnidh mi le deòin do chliù.

Far an robh mi fhìn na m' òige,
'S deòin-bhàigh agam ris an ùir.

'S far an tric na sheinn mi òran,
Cuallach bhò air chùl nan dùn,

Olaidh sinn slàinte Fir Liandail,
'S math a b' fhiach e bhith 's a' chùirt.

Dhearbh thu bhith na d' dhuine uasal,
Bho'n a ghluais thu riamh o thùs.

'S math gum b' aithne dhomh na m' òig thu,
Ged tha'n t-eòlas dol air chùl.

Tha Eilean-a'-Cheò fo d'fhiachan,
Thu bhith riaghladh ann an cùis.

Deanamh rathaid dha'n each-iarainn,
Dha na criochan sin a nùll.

'S ma theid e seachad air Liandail,
Bidh na ciadan na do chùirt.

'S tha mi' n duil nach toir thu 'n t-srian as
Gus am biadh thu e 's an Dùn.

"Biodh an deoch-s' an làimh mo rùin;
Slàinte le fear an Tùir;
Biodh an deoch-s' an làimh mo rùin."

## COMUNN CHLANN-DOMHNUILL.

*Rinneadh an t-òran so air son ciad choinne Comunn Chlann-Dòmhnuill ann an Glaschu air an 30 là de mhios January*, 1891.

---

AIR FONN:—"*An Domhnullach urramach.*"

---

Na Dòmhnullaich urramach!
Gur deonach a chruinnich iad,
'S bha eibhneas air an càirdean
'S gach ceàrn nuair a chunnaic iad
Na Dòmhnullaich urramach.

'S ann maduinn na bliadhn' ùire
'Thainig fios ga m' ionnsaidh
Chuir m' aigneadh ann an sùnnd
Gus na thionndadh mi 'n iorram
Air na Dòmhnullaich urramach.

Bho'n 's e smior an t-seòrsa
Chuir spionnadh na mo phòran,
Gun cuir mi ann an òrdugh
An t-òran bheir furan
Air na Dòmhnullaich urramach.

'S Dòmhnullaich mo shìnnsir,
Bho Eilean nam beann lionmhor,
'S bidh chathair air a lionadh
Le siad dhiubh, 's cha b'fhuilear leam,
Na Dòmhnullaich urramach.

O thog thu onair t-ainme
Bho Chinnse-burg ainmeil:
Tha sliochd nan sonn a dh'fhalbh
Agus seilbh aca fuireach ann,
Na Dòmhnullaich urramach.

'S i ogha an fhior dhuin'-uasail
'S na baiteil sheas an cruadal,
'S nach tilleadh riamh le fuathas
A' bhuaidh gus am buinigeadh,
Na Dòmhnullaich urramach.

B' aithne dhuinn a sean-mhathair.
'S a mathair, bha i ainmeil,
'S ged thug am bàs air falbh i.
Bidh h-ainm air a chumail
Leis na Dòmhnullaich urramach.

'S cuimhnichidh sibh Flòraidh.
Aig cruinneachadh Chlann-Dòmhnuill,
'S bidh 'h-onair air a h-òl
Mu na bhord leis gach urra
Dhe na Dòmhnullaich urramach.

Dhìon i Prionnsa Teàrlach
Bho chunnartan nan nàmhaid

'S cha dealaichidh i gu bràth ris
Air sàil' gus na chuir i e,
Bhan-Dòmhnullach urramach.

Theid fios a null thar sàile
Gu Canada is àirde,
Gu Dòmhnullaich mo ghràidh
Agus àireamh dhiubh fuireach ann,
Na Dòmhnullaich urramach.

Sir Ian dhaibh na cheannard
'S iad uile fo chommand ann;
'S gu mi rinn an toil-ìnntinn
An raoir nuair a chunna mi
Mu'n Dòmhnullach urramach.

E deich 's tri fichead bliadhna
'S a cheann a nis air liathadh,
'S a chéum a cheart cho éasgaidh
Ri fiadh anns na monaidhean,
An Dòmhnullach urramach.

Tha Dòmhnullaich ro fhiachail
A tamh 'san Eilean Sgiathach,
'S tha fear dhiubh ann an Liandail
Rinn miorbhuil neo-chumanta,
An Dòmhnullach urramach.

Rinn e rathad dha'n each iaruinn
Troimh bheanntaichean ro iargalt'
'S theid coisichean gun phianadh
Mar ian thar nan tulaichean,
Na Dòmhnullaich urramach.

'S bho na chuir e 'n t-srian ann,
Na tugaibh dheth an diollaid
Dhun-bheagain gus an triall e,
'S tha biadh ann a chumas ris,
Na Dòmhnullaich urramach.

*Albannaich** nam mòr-bheann,
Thug eachdraidh mu Chlann-Dòmhnuill,
Cuir fhathast air a dòigh dhuinn,
An còir air a Chruinneachadh.
Na Dòmhnullaich urramach.

Nuair dh' fhalbhas mi gu h-aotrom
A choinneachadh mo dhaoine,
Gun toir mi eallach fhraoich leam,
'S bidh craobh aig gach urra
Dhe na Dòmhnullaich urramach.

'S e suaicheantas ar n-armachd
Fraoch is bradan tarra-gheal,
Long is leòghann meamnach
'S làmh-dhearg gus an uilinn
Air na Dòmhnullaich urramach.

'S ma bhitheas mise air doigh,
Nuair thig an latha mòr ud,
Gun teid mi na ur còmhdhail
'S cha bheò e na chumas mi
Bho na Dòmhnullaich urramach.

Alexander Mackenzie, author of the *History of the Macdonalds and Lords of the Isles.*

## FREAGRADH MAIRI

### GU GAIDHEIL GHRIANAIG.

---

Chuir Gàidheil Ghrianaig am fios a leanas gu Màiri ann an glan Ghàidhlig :—

"Gu Màiri, nighean Iain Bhàin, ann am Bothan Ceann-na-coille, Port-Rìgh, anns an Eilean Sgiathanach. A bheil thu beò, a bhana-charaid, no bheil thu fo ghean mar tha cuid dhe na bha maille riut aig Drochaid-a-Bhanna? Ged is tusa bhrist an tobar agus a rinn rathad do'n uisge a bha air a ghlasadh suas los nach faigheadh do mhnathan-cinnidh deoch dheth, agus an tigh aca air a rùsgadh m' an ceann leis an duine a bha a' gabhail air a bhith na Chriosdaidh; is iadsan nach robh uile gu léir cho ciontach riutsa a fhuair am prìosan. Chan 'eil fhios againn a bheil thu fo ghean no nach 'eil, ach tha sinn a' gabhail fadachd mhòir nach cuala sinn umad bho 'n dhealaich thu ri Uisdein ann an Inbhir-Nis. Tha fadachd mhòir air cuid againn, agus gu h-àraid air na lighichean, nach 'eil thu ga d' nochdadh fhéin ann an Grianaig. Tha fhios againn ma tha thu ann an Eilean bochd a' Cheò gu bheil do chridhe briste agus do spiorad brùite a' faicinn agus a' cluinntinn dìol do luchd-dùthcha bochd. Chan 'eil e éu-coltach nach do leig Dia na mhòr ghliocas cead le 'ainglean' a bhith ga 'n géur-leanmhainn; ach gabhadh iadsan misneachd, agus mar thuirt Màiri a' Ghlinne, chi

iad gun 'tig Di ri aire agus nach aire 'n uair thig.' Tha dòchas againn gu bheil thu slàn mar tha sinne aig an àm so, agus cluinneamaid uait gu h-aithghearr.—Do chàirdean dìleas, MAC-AOIDH AGUS MAC-NEACAIL."

---

Beannachd dùbailte do Dh'Uisdein,
'S fhad tha chliù an clò,
'S do Mhac-Neacail fear mo rùin,
'S b' e ogha 'n diùlnaich chòir,
'Bha feoraich air mo shon 's a' Ghàidhlig,
" Mhairi, bheil thu beò,
No bheil thu 'm priosan mar tha càch,
An Eilean àrd a' Cheò ?"

Taing dhuibh, tha mi fallain, slàn,
Gun chnead, gun chràdh, gun leòn.
'S mo bhothan làn gu seasgair, blàth,
'S gun fhàiling air mo lòn;
Ach bha mi roimh ac' ann am prìosan,
Le ìnnleachd dhaoine mòr',
Ach tha mi nise air neo-'r-thaing
Nan aingidh, 'seinn mo cheòil.

Cha toir mi oilbheum le mo chainnt,
A' cur nan rann air dòigh ;
Tha nise ceithir bliadhna diag
Bho 'n phian iad mi gun chòir ;
'S am Bàillidh truagh a thug mo bhìnn,
Is diblidh bochd a chrò—
Ga fhalach féin an tìribh céin,
'S cha chluinnt' a sgéul n' is mò.

Saoil nach uamhasach an gnìomh
  Th' air ìnns' an Tir-a-Cheò,
A' mhathair chaomh 's an naoidhean gaoil,
  Le h-àlach maoth gun treòir,
A bhith ga 'n slaodadh aig an laoisg,
  Gun truas ri 'n gair no'n deòir,
'S ga 'n spùilleadh dhe na bh'aca 'n t-saoghal,
  De mhaoin g' an cumail beò.

Is cinnt gu bheil ur cridhe làn,
  'S gach ceàrn tha fo na neòil,
A' cluinntinn càramh luchd ar gràidh,
  Far 'n deach ar n-àrach òg;
'N uair bhios an linn tha 'n diugh a làthair
  Cian a' cnàmh fo 'n fhòid,
Gum fàgar eachdraidh leis na bàird
  Air Eilean àrd a' Cheò.

Chaidh mi 'n dé a stigh an chùirt,
  'S bha ùin' agam gu leòir,
A ghabhail beachd air a' cheann-iùil
  Fhuair ùghdaras cho mòr;
Gun smaoinich mi le dreach a ghnùis,
  A shùil gun iochd, 's fo shròin,
Gun dh' éirich *Claverhouse* bho 'n uaigh,
  Le shnuadh mar bha e beò.

Ghabh mi beachd air bho mo shùil,
  Bho 'chrùn a chinn gu bhròig;
Bha chlaigeann cruinn gun mheachainn ann,
  Cur dìon air roinn de phròis;

Ach bha d' an bhrùid air cùl a chluas,
  Na shuaicheantas gu leòir,
Gum b' urr' e 'n t-olc a chur an gnìomh
  'S gun fhiamh a chur air fheòil.

Tha d' eachdraidh air a sgrìobhadh sios
  Le peann nach crion gu bràth,
Mar bha an Cardinal o chian
  A' pianadh clann nan gràs ;
Tha do theiste fìor am fìrinn Dhia,
  Do chainnt is gnìomh do làmh,
'S gur miorbhuileach gum fàsadh fiar
  Far 'n chuir a' bhiasd a spàg.

Bha Achan truagh aige na champ,
  Is fhad o'n thoill e ròp—
Mac-Raibeart crainndidh 'shàr le pheann
  An naoidhean fann gun ghò.
Cha b'fhuil neo-chiontach an gnìomh,
  Ged dhòirt' i sios gu bhròig ;
Ach bha mi pròiseil as mo shluagh
  A dh' fhag an truaghan beò.

Is iomadh sùil o'n d' thug thu diar
  Is cridhe 'shniomh le bròn,
Bho 'n thriall thu 'n toiseach air an fhiar
  'N ad bhlianaich luim gun treòir ;
Tha mallachd dhaoine 's mallachd Dhia
  A' lionadh suas do stòir,
'S mur faigh thu tròcair ann ad ghnìomh,
  Cho chrìochnaichear do bhròn.

Bha onair eil' aca na'n cùrrs'.
Gu'n cliù a chur an clò,
'N uair ghlacadh leò na cinn-iùil,
Ga'n dùnadh ann an crò,
Le facail uilebheiste nam beann,
Ga'n cur an làimh gun chòir,
Ach fhuair iad saorsa air neo-'r-thaing
Na bh' aca nàimhdean beò.

Taing do cheannaichean Phort-Rìgh,
'S gach aon a ghabh ar pàirt,
A sheas cho dìleas anns an strìth
Chur dìon air lìnn nan sàr—
Do Dhonnachadh Mór, an diùlnach suairc,
Ga'n cumail suas le lòn,
'S nach fàgadh aon diubh fo shnaim chruaidh
Cho fad 's a dh'fhuasgladh òr.

Tha'n Fhìrinn fhéin a' cur an céill
Mar dh'éireas dha na chòir,
'S gun teich an t-éucorrach leis fhéin
Gun chréutair air a thòir.
'N uair chaidh na h-Eiphitich air ghléus
Fo'n ceannard fhéin b'e 'm bròn
Gun sgoilt an cuan gach taobh mar stuaidh
'S gun d' fhuair an sluagh as beò ;

Ach phàidh iad Eiphitich le duais,
Gun truas ri sean no òg,
'N uair spùill iad uapa na bha shuas,
'S nach faight' a nuas an còrr ;

Cho fad 's a dh' iadhas tuinn a' chuain,
'S tha rionnag shuas 's na neòil,
Bidh cuimhn air uachdarain is tuath-cheathr'n
Eilein uaine 'Cheò.

Fhuair mi naidheachd oidhche Mhàrt,
Chuir nàdur bharr a dòigh,
Bean Mhic-Mhaoilein a bhith'n sàs—
B'i ogha'n armuinn choir—
Aig triùir a luchd nam poitean-guirmein
Falbh le'n cuirm air dhòrn,
A' cosnadh *medal* mar an duais,
Gu cumail suas a ghlòir.

Taing do'n Agh nach robh mi shìos
A faicinn dìol a' bhroin,
A' falbh gun stiall sìos as a ciall
'S na 'h-ainglean' dìon an còir;
Gun tugainn racaid dha'n fhear liath
Ga chur an nial le dòrn,
Ged a chumteadh mi fo dhìon
An iarainn ri mo bheò

Cumaibh taic ri druim na dream
A fhuair an streang na'n dòrn,
Ga cumail teann gu'm brist an t-snaim
Chuir naimhdean air ar sròin;
Is beannachd dùbailt dha na suinn
Nach leinn am fuil no'm feòil—
Gu Picton grinn 's na ghabh os làimh
Bhi cumail ceann an ròp.

Beannachd uainn gu Teàrlach Bàn,
  Tha ghnàth air taobh na còir,
Is do na sàir a ghlac a làmh
  A' cumail chàich air dòigh;
'S dha'n Olla chaomh tha fhuil cho blàth
  A bàrcadh suas na cròic
A' cluinntinn càramh luchd a ghràidh
  An Eilean ard a' Cheò.

Slàn le doilgheas, slàn le daors;
  Tha m' aois air tigh'nn le còir—
Tri fichead bliadhna còig 's a h-aon—
  Cha bhi mo shaoghal mòr;
Cuiream mar fhiachaibh air mo dhaoin,
  Ma bhios e 'mhaoin fo m' chòir,
Gun càirich sibh mo dhùst ri taobh
  Mo chéile gaoil fo'n fhòd.

## FEAR DHUN-TUILM AGUS A CHUIDEACHD.



LUINNEAG:—Sud far an robh'n còmhlan sona,
Dheanadh càl 's a dh'fhuinneadh bonnaich;
Sud far an robh'n còmhlan sona,
'S cha b'e n comunn Gallda.

'S fhad o'n chaidh eachdraidh Dhun-tuilm,
Far an tric an d'rinneadh cuirm;
'S o'n a chaidh sinne na seilbh,
Gun seirm sinn dha ar clann i.

'S o'n a tha mi nise tàmh,
Far an tric an robh na sàir,
A' cumail cuimhn' air cliù nam bàrd,
Gun dean sinn dàn an dannsaidh.

'N uair chaidh Mairi, nighean Iain Bhàin,
Latha seachad sios an tràigh,
Bhuain i duileasg 's rinn i càl,
'S gum b'àbhachdach na cheann sinn.

'N uair a chaidh e air a' mhèis,
Sud an diathad 's an robh a' bhrìgh,
'S mor gum b'fhallain' i na'n *tea*
No nì thig bharr na Galldachd.

'N uair a ghabh gach aon an leòir,
Thug Cairistiona leatha 'n còrr,
Chuir Miss Màiri suas an ceòl,
Is thòisicheadh an dannsadh.

'S an ath uair a rinn sinn càl—
B'i 'n còcaire Seònaid Bhàn—
Bha e fichead uair na b' fheàrr,
'S mo làmh gun d' thug sinn taing dhi.

Gabhaibhse beachd air Dun-tuilm,
'N uair a shuidheas e aig cuirm,
Chan fhaicear ann fear a shuilbh,
A Ghàidheal cuimte, ceannsgalach.

Tha beannachd nam bochd na sgiath,
A' h-uile céum a ni e triall,
'S fheàrr dha sud na iomadh ciad,
A bhiodh aig spìoc le gamhlas.

Chuala mis' le mo chluais,
Toirt òrduigh dh'a chloinn le truas,
" Bithibh bàigheil ris na truaghain,
Fhad 's bhios fuachd a' gheamhraidh ann.

A chiad tigh a bhìos gun dìon,
Aig seana bhean a bhìos gun rian,
Cuiridh e luachair is sìomain,
Is daoine sìos chur ceann air dhaibh.

Thig na bantraichean na'n triall,
Ann an tìmean cruaidh na bliadhn',

'S falbhaidh iad le làn nan cliabh,
A chloimh, 's a bhiadh, 's a dh'annlan.

Sud an tigh 's am beil an ciall,
'N uair a shìneas iad gu gnìomh,
Té ri càrdadh 's té ri snìomh,
Is té cur rian air annlan.

Chan 'eil snàthainn a th' air a dhruim,
Gus a' bhoineid air a cheann,
Nach e bhaintighearnan a rinn;
'S ann ac' tha'n t-suim air abhras.

Ach o'n chaill an sluagh an tùr,
'S a thoisich am fasan ùr,
Tha iad a nise gun lùths,
'S cha dean iad tùrn ach Galldachd

Ach cuimhnichibh, a luchd mo ghràidh,
Comhairlean an Doctor Bhàin—
"Thugaibh pailteas as an tràigh,
Is deanaibh càl air deanntaig,"

'S o'n a dh'fhalbh an Doctair Bàn,
Cha bhi duil againn gu bràth,
Ri fear a sheasas dhuinn na àit,
Ach 's math am plàsd a chainnt dhuinn.

Tha mi'n duil gum faigh sinn bàrd,
A ni dhasan rogha dàin,
Theid a sgrìobhadh air a chàrn.
A nis o'n dh'fhag a chainnt e.

Sud far an robh'n còmhlan sona,
Dheanadh càl 's a dh'fhuinneadh bonnaich;
Sud far an robh'n còmhlan sona,
'S cha b'e n comunn Gallda.

# CAMANACHD GHLASCHU

## AIG A' BHLIADHN' UIR, 1876.

---

Tha an litir a leanas a' mìneachadh ciod a ghluais a' bhana-bhàrd gus an t-oran a dheanamh:—

[LITIR GU IAN MAC-ILL-EATHAIN, BHEARNASDAIL.]

Iain, a charaid,—Tha mi a' sgrìobhadh so ad ionnsaidh a leigeil fhaicinn duit gu bheil mi slàn, an dòchas nach 'eil thu fhein tìnn. Na 'm bithinn cho beirteach 's a tha mi bochd, bheirinn pùnnd Sasunnach gum biodh tu far a bheil mise nochd, ann an Talla Mor nan Gaidheal ann an Glaschu; mo dha mhuilichinn gu m' ghuaillean, 's am fallus ga m' dhalladh a' fuineadh agus a' bruich bhonnach dha na gillean-Callainn; ceann-suidhe na fàrdaich na shuidhe ann an teas-meadhoin trì fichead caman, ga'n cur air dòigh air son an la màireach. Innsidh mi dhuit m' an chamanachd an uair a bhios i thairis. Bheir i ann ad chuimhne laithean ar n-òige, an uair a b'àbhaist do thuath Sgiathabost is Charabost a bhith air a' bhuth-mhór le buideal air gach ceann dhe'n raon, agus pailteas bhonnach agus càise. Tha sinne a' falbh am màireach gu Pàirc na Ban-Righ—trì fichead gille tapaidh Gàidhealach; deich thar fhichead fo'n fhéile, agus deich thar fhichead le brigisean glùine, le'n cuid camanan air an guaill-ean, pìobairean romhpa agus as an déigh, agus mi fhéin le cach agus càrn làn chliabh bhonnach, mulchag chàise, uiread ris a' ghealaich, agus dèur beag d' an Tòisidheachd a chur

spreigidh anns na gillean. Slàn leat air an àm.—Is mi do bhana-charaid dhìleas—Mairi, nighean Iain Bhain.

---

Luinneag :—'S i so a' Bhliadhn' ùr thug sòlas duinn,
'S iad gillean mo rùin
A thogadh mo shùnnd ;
'S i so a' Bhliadhn' ùr thug sòlas duinn.

'S iad gillean mo ghràidh,
Tha n Glaschu nan sràid,
Is fhada bho àit an eòlais iad.

'S ann goirid roimh 'n Challainn,
A chruinnich an comunn,
'S a chuireadh an iomain an òrdugh leò.

'N uair thàinig an t-àm,
Gun chruinnich na suinn,
'S bha caman an làimh gach òigeir dhiubh.

Aig aon uair diag,
A rinn iad an triall,
Le piob 's bu bhriagh an còmhlan iad.

'N uair rainig na sàir
Gu ionad a' bhlàir
Gun chuireadh gun dàil an òrdugh iad.

Bha glaineachan làn
Dha'n Tòis'eachd a b'fheàrr,
Is aran is càise còmhla ris.

Bha bonnaich gun taing,
Is pailteas dhiubh ann,
'S clann-nighean nan gleann ga'n còcaireachd.

'N uair roinneadh na laoich,
'S a ghabh iad an taoibh,
Bha mis air an raon toirt cò-dhail dhaibh.

'S e sealladh is briagh',
A chunnaic mi riamh,
Gach òigear gun ghìomh 's a chota dheth,

Gach fleasgach gun mheang,
'S a chaman na làimh,
'S a' chnapag le srann ga fògar leo.

Bha cuid diubh cho luath,
Ri feidh air an ruaig,
'S cha chluinnt' ach "A suas i, Dhòmhnuill," leo.

S ann ann a bha'n eadhlain,
Le glagadaich chaman,
'S gach curaidh cur fallais is ceòthain deth.

Bha duine gun chearb,
Le sìosa-cot dearg,
'S cha bhiodh am boc-earba còmhla ris.

Fear eile gun ghìomh
'S a chiabhagan liath
Chuir 'tigh' i bharr fiacail mòran diubh.

'S e duine gun tùr,
Nach faiceadh le shùil,
Gun robh iad fo thùs an òige ris.

'N uair chuireadh am blàr,
Gun choisich na sàir,
Le piob gu Sràid an Dòchais leo.

Suidhibh, a chlann,
Is gabhaidh sinn rann,
Gu'n cuirear an dram an òrdugh dhuibh.

Gun dhealaich na suinn,
Mar thainig iad cruinn,
Le'n cridheachan caoimhneil, 's b'òrdail iad.

'S iad gillean mo ruin
A thogadh mo shùnnd
'S i so a' Bhliadhn ùr thug sòlas duinn.

## CAMANACHD GHRIANAIG

*Aig an t-Seana Challainn*, 1877, *eadar tri fichead de Ghaidheil Ghlaschu agus an t-aireamh ceudna de Ghaidheil Ghrianaig.*

---

AIR FONN:—"*'S i so a' Bhliadhn' ùr thug sòlas duinn.*"

---

LUINNEAG:—'S i 'n t-Seana Bhliadhn' ùr thug sòlas duinn;
'S iad gillean mo rùin
A thogadh oirnn sund,
'S i 'n t-Seana Bhliadhn' ùr thug sòlas duinn.

'S i na dh'fhuilig mi phian
Le Sasunnaich chrìon
Chuir gun cluinneadh sibh riamh ri òran mi.

Chaidh m' inntinn a shniomh
Le Bàillidh gun chiall,
Ach phàidheadh le riadh a' chòmhstri dha.

Mu'n taca so'n uiridh,
Gun rinn mi dhuibh iorram,
'S gum fèuch mi ri tuilleadh chur còmhla ris.

Chan fhaca iad riamh,
A leithid a thriall,
Air sràidean Ghrianaig còmhla ribh.

Bha h-uile fear riamh,
'S a chaman ri chliabh,
'S gum b'eireachdail fiamh nan òganach.

Bha 'm Pìobaire Bàn
Air thoiseach air càch,
'S Mac-Ranaild 's Mac-Phàrlain, 's b'òrdail iad.

'S iad baigearan crìon'
Nach fhaca dad riamh,
Nach cuireadh an ìomhaigh sòlas orr'.

Bha moran a chàch,
A choinnich ri 'n sàil,
'S a ràinig a' phàirce còmhla ruinn.

Bu toigh leam na seòid,
A leanadh an tòir—
A Eilean-a-Cheò bha mòran diubh.

Gur toigh leam na suinn,
A bhuidhnig an geall,
Bha deagh Mhac-Cuinn agus Bògle ann.

Tha mòran de sheòid
An Grianaig nan seòl,
A Eilean-a-Cheò na'n d' thainig iad.

'S am beagan a bh' ann,
Mar lean iad am ball,
'S mar shìn iad an eang bha pròis orm.

'S iad Clann-Asguil bhith gann,
Nach do bhuidhnig sibh 'n geall,
Ach nochd na bha ann diubh mòralachd.

Bha fleasgach gun chearb,
Le stocainean dearg',
'S bu luaithe na earb air mòintich e.

Cha teid mi g'ur roinn—
'S sibh uile mo chlann—
'S ged tha mi ri rainn tha bròn orm.

Bho'n chaill sinn am fearann,
Gun chaill sinn an iomain,
'S cha mhòr gu bheil duin' ann tha eòlach oirr'.

Chaill sinn a' Challainn,
Is chaill sinn a' chaithream,
Is chaill sinn na bannagan còmhla ris.

'S 'n uair rach'maid na mhonadh,
Air los chaorach-Nollaig,
'S na mnathan cho sona ga'n còcaireachd.

Chan fhaca sinn riamh,
Ach pailteas dhe'n bhiadh,
'S an drama ga riadhladh còmhla ris.

Na bannagan-Callainn,
A gheobhadh na gillean,
Bhiodh leith-pheice mhìne is còrr annta.

Ged bha iad an uiridh,
Gle thiugh air am fuineadh,
Bha 'm bliadhna tuilleadh is òirleach annt'.

Bha cuid diubh car cruaidh,
Le teothad a' ghuail,
Ach am bliadhna fhuair sinn mòine dhaibh.

Gun soirbhich gu bràth,
Le buidheann mo ghràidh,
'S gum faigh sibh ur n-àit le chòraichean.

'S iad gillean mo ruin
A thogadh oirnn sùnnd,
'S i 'n t-Seana Bhliadhn' ùr thug sòlas duinn.

# ATH-URACHADH M' EOLAIS.

## DA ORAN GU CARAID ANN AN DUTHAICH CHEIN.



Chuir a' bhana-bhàrd an litir a leanas gus an Urramach Cailean Caimbeul, ministear an t-soisgeil ann an Eilean Phrionns Edward, an cois an òrain a leanas:—

A charaide,—Tha mi toilichte gun do rainig thu slàn, agus gun d'fhuair thu do theaghlach agus do choimhthional mar bu mhath leat, agus gun robh beò fhathast dhe mo chàirdean na thigeadh mìltean a choimhead an fhraoich agus na mòine a chuir mi leat. Is iomadh beairt mhòr de fhraoch-easraidh agus eallach de fhraoch-siomain a thug mi fhéin agus do mhàthair o uchd na Cruinne-Bheinn, agus eallach luachair-bhualadh a ghoid sinn a Tobht-Ardair. Chan 'eil nì dhe'n t-seorsa sin an so a nise. Is beag a shaoileadh do mhàthair gun robh mi dà fhichead bliadhna agus a h-aon gun ghas fraoich fhaicinn, no uiread agus sguabach a bheireadh sgrìob air an tigh gus an an do thachair dhomh air là àraidh foghair a dhol seachad air buth ann an sraid Earra-Ghaidheal ann an Glaschu. Chunnaic mi bocsa lan fraoich agus eòin a chuir na Sasunnaich fhad-chasach, a spuill ar duthaich aghmhor, a Ghlaschu ga'n reic. Thug mo chridhe leum as le toil-inntinn. Shaoil leam gum bu leam fhéin am fraoch agus na h-eòin. Dh'fhoighneachd mi dhiubh ann an Gàidhlig an reiceadh iad am fraoch. Fhreagair iad mi ann am Béurla chruaidh nach reiceadh. Thill mi mach, sheas mi

air an t-sràid agus thuirt mi na mo chridhe.—"Gheobh mise fraoch agus neo-ar-thaing dhuibh." Mar a thuirt b'fhìor. Dh'ullaich mi mi-fhein agus thog mi orm gu sunndach air an ath Dhi-luain; rainig mi an Broomielaw; leum mi stigh do shoitheach na smùide, an "Clansman." Cha chreid mi nach abair thu gu bheil an iorram a leanas mar gum b'ann a freagairt do ghleadhraich a cuid ùpraid.

---

LUINNEAG:—Is uallach mi 'cur cùl ri m' aineol,
Fàgail Chluaidh gu tìr nam beannaibh;
'S uallach mi 'cur cùl ri m' aineol,

Is toilichte mi'n tus an t-samhraidh,
Gabhail cuairt gu tir nam beanntan,
'S mo luchd-dùthcha orm cho daimheil,
'S nach 'eil taing agam ri faradh.

Is toilichte mi falbh gu m' eòlas,
Suas a dh'Eilean uain' a Cheò,
Far na dh' àraicheadh na seòid,
Nach deanadh foirneart air an ainnis.

'S ged a tha mo cheann air liathadh,
'S aois a' gealachadh mo chiabhag,
'N uair nochd mi ri Eilean Diarmaid,
Dh'fhalbh na striachan as mo mhala.

'N uair chunnaic mi mullach Ghlàmaig,
Taobh Beinn-Lì is Ruighe-Mhàrsgo,
Shaoil leam fhéin gun d' fhas mi làidir,
Leis an fhàile far nam beannaibh.

Peigh'nn-a-chorrain is an t-Olach,
'S Lag-a-Bhaile 'n t-àite còmhnard,
Far am biodh na gillean òga,
'G iomain gu bòidheach le camain.

'S ged a bha mo chridhe leòinte,
Snidhe bho mo shuil a' dòrtadh,
Faicinn Ratharsair gun Leòdach,
Rinn mi sòlas ri Dun-canna.

Cha téid ainm an dùin a chaochladh,
Fhad 's bhios Leòdach beò 's an t-saoghal—
'N dùn air an laigheadh na caoirich,
Dùn gaolach Mhic-Ille-Chaluim.

Lady D'Oyly thug i gràdh dha—
A shliochd Iain Ghairbh an duine dàicheil—
Thall 's na h-Innsean rinn i dàn
An dùin is àird' os cionn na mara.

Leagh mo chridhe stigh an Udairn,
Sgoire-breac am beachd mo shùilean,
Bha na laoich a dheanadh taobh rium,
Fad o'n dùthaich, 's iad fo'n talamh.

Chan 'eil fàth a bhith ga iarguin,
Bho'n s e nì a bha 's an riaghladh,
Ach bidh fuigheal beò dhe'n iarmad,
Fhad's a mhaireas grian is gealach.

'N uair ruigeas mi Uilleam Stiùbhart,
Chi bhi eagal dhomh no cùram,

Thig am botal as a' chùlaist,
'S cha bhi caomhnadh dhuinn an drama.

Chan e fodar 's chan e sùgain,
Tha a' tubhadh do chuid tùran,
Tha na sgliatachan cho dlúth ann,
'S nach tig drùghadh orr' ri gaillinn.

Rinn mi sòlas ris na cruachain,
Ris na glìnn is ris na cuaintean,
Far am biodh ar clann cho suaimhneach,
Cuallach a' chruidh-laoigh a' s t-earrach.

Rinn mi solas ris na h-aodainn,
Dh'fhalbhadh leam 'n uair bha mi aotrom,
Buain nan dearcag feadh an fhraoich,
'S a' bhleoghan chaorach anns a' mhainnir.

'N uair a ràinig mi Gleann Ois,
'S ann shaoil leam gun cual' mi còmhradh,
Aig gach gleann, is glaic, is òb—
"A Mhàiri, 's math do chòir 's a' bhàile."

Cha robh faiteas orm no nàire,
Ruigheachd Chlann-Ic-Rath Chinn-tàile,
Ach dh' iondrainn mi an crathadh làimh'
Bho 'n tric a fhuair mi fàsgadh gramail.

Dh'eirich mi madainn Di-ciadain,
'S dh'fhag mi tigh an diùlnaich fhiachail,
Treis m' an d' éirich a ghrian,
'S gun tug mi 'n sliabh orm na m' dheannaibh

Ràinig mi Sgairinis ìochdrach,
'S shuidh mi air an dùn bu mhiann leam,
Ghabh mi sealladh dhe na crìochan,
Nach diochnimhnich mi ri m' mhaireann.

Tharta-mheall mhór nan each àluinn,
S Beinn-a-chearcail cruinn mar dh' fhàg mi,
Null gu bruthaichean Torr-sgàlair,
Lag-nam-màrach 's Cnoc-na-feannaig.

Dh'eirich a' mhadainn cho grianach,
'S bogha-froise anns an iarmailt,
Ag innseadh gum bristeadh na siantan,
'S nach biodh dìon orm na 'm fanainn.

Thog mi orm le cridhe cianail,
'S ràinig mi 'n tigh air mo phianadh,
Bha Clann-Dòmhnuill rium cho tìorail,
'S ged nach fàgainn riamh am baile.

Thuirt bean-an-tighe rium gu càirdeil—
"A nuas an ceann so dhe 'n fhàrdaich,
'S eagal nach bi 'm fuachd na d' fhàbhor,
'S fheàird thu, Mhairi, làn na glaine.

"Olaibh as i air ar slàinte,
Chum gun soirbhich sinn 's an àite,
Bho'n a chuala sibh mar thà,
Gur ann a thàinig sinn a Barraidh.

"Fhir a shiùbhlas gu ur crìochan,
Thoir ar beannachdan na 'n ciadan,

'S innis ged tha 'n t-Eilean sgiamhach,
Chaoidh nach dìochuimhnich sinn Barraidh.

"Ged tha'n t-Eilean lan de dh' òigridh,
'S diulnaich sgoinneil mar bu chòir dhaibh;
Ged bhiodh aca pailteas stòrais,
B'fhearr leam òigearan a Barraidh.

"'S ann their Uilleam rium gu stàirneil,
'N uair a shìneas sinn air mànran—
'Cha ghabh mise bean gu bràth.
Ach té theid àrach am an Barraidh.'"

Fios eile gu Calum Urramach.—Tha mi nise dol a chur na do chuimhne an conaltradh a bha agam fhéin agus agad fhéin an uair a choinnich sinn a chiad uair, agus gun fhios againn nach i an uair mu dheireadh, ann am Bothan Ceann-na-coille.

## Na Thriall Uainn.

Air Fonn:—"*Thug mi gaol do'n fhear bhàn.*"

Luinneag:—Bha mi cuimhneachadh riamh,
Air na thriall uainn air sàil,
Air gach fleasgach 's maighdeann donn,
Dh'fhalbh air long nan crann àrd'.

'N uair a thainig Mac-Nìomhain,
Dha'n tìr bha e searbh,
Le long chrannagan trì,
Thoirt ar dìlsean air falbh.

Measg air son a shil mo dheòir,
  A bha dòrtadh gu làr,
B'ann diubh teaghlach Chaluim Mhòir,
  Thug air mòran diubh bàrr.

Bha mi cuimhneachadh air Ian,
  Air Catrìon agus càch,
Is air Aonghas mo rùin,
  Dh'fhàg a chliù 'n déigh a bhàis.

Bha mi cuimhneachadh Iain Chaimbeil,
  'S na suinn 's an robh bhàigh;
'N uair a chuidhtich iad am fonn,
  Dh'fhag e m' ìnntinn fo phràmh.

'S iomadh eachdraidh tha na m' chuimhn
  Air na linntean a bhà,
Bha mi cluinntinn mu theintein,
  Iain Chaimbeil 's Iain Bhàin.

Cha b' e 'n comhradh gun tuaiream,
  Theid troimh m' chluasan an dràst,
Chluinninn anns na tighean-luaidh,
  Seinn nan duanagan àigh.

Thainig caochladh air ar tìr,
  'S air an linn a tha làth'r,
Bho'n a shìn iad air an *tea*,
  Mhill i 'n ìnntinn 's an càil.

Bha mi suidhe le mnaoi chòir,
  Mar bu nòs gabhail tràth,

'N uair a chuala mi gu fòil,
  Fuaim na còmhla le d' làimh.

'S cinnteach gur a coigreach thu,
  Thainig ùin' air mo sgàth,
'S a tha luaidh air m' ainm cho caoimhneil
  Le greim air mo làimh.

" 'S coigreach mise 'n déigh mo linn
  Bha 's a' ghleann so a' tàmh,
Mac Catrìona Chaluim Mhòir,
  'S tu bha eòlach m' a gnaths."

" Bheil do mhathair 's d'athair beo?—
  Innis dòmhsa gun dàil—
Bheil iad uile air an dòigh,
  Faotainn cò-roinn dhe 'n t-slàint'?"

" Tha mo mhàthair fhathast beò,
  Tha mi 'n dòchas is slàn,
Ach tha m' athair anns an ùir,
  Cian bho dhùthaich a ghraidh.

" 'N uair a bha sinn 'n ar cloinn,
  Cruinn mu 'n teintein a' tàmh,
'S tric a dh'uraicheadh e chainnt,
  Cumail cuimhn air Ian Ban."

" Thig a stigh, fhir mo ghaoil,
  Suidh ri m' thaobh 's thoir dhomh pòg,
Gus an deasaich mi dhuit biadh,
  'S cha teid sgian air a' bhòrd.

" Suidhidh sinn mu 'n bhord a bhàn,
  Mar a b' àbhaist duinn òg,
'N uair a bhithinn fhìn 's do mhàthair,
  Air àiridh nam bò.

" Nì mi bonnaich bheaga chruinn,
  Mar bha cuimhn agam òg;
Air an cuibhrigeadh le ìm,
  'S air an lìobhadh le 'meòir.

" Mar is tric a rinn do sheanamhar,
  'S gum b'ainmeil a dòigh,
Riarachadh nam bonnach-luirg,
  'S cha b'e falbh a bhiodh oirnn.

" Shineamaid a mach do'n bheinn,
  'S cha bhiodh troidht oirnn de bhròg,
Ach na mogain 's an crios feilidh,
  Cur snaim air a chòt."

Tha do chàirdean agus do luchd-gaoil a' cur an durachd so ad ionnsaidh anns an dà rann a leanas :—

Gu robh lorg do chasan sgiamhach
  'S an t-sliabh leis an àithn,
Riaghladh teachdaireachd na sìochainnt,
  Air iarmad mo ghràidh.

Beannachd leat a nis, a rùin,
  'S faigh mo dhurachd gu bràth,
'S gu robh d' obair air a crùnadh,
  Le ùngadh nan gràs.

## COMHRADH NAN CNOC:

*Eadar Torr-a-Bheathain, Creag-Phàdruig agus Cnuic eile ann an Coimhearsnachd Inbhir-Nis.*

---

### Earrann I.

Torr-a-Bheathain.—Fàilt ort fhéin, a Chreag-Phàdruig,
'S tu tha'n dràsd air do ghoireas,
Bho'n a fhuair thu gu d'àilgheas
Na chuir an Phàrlamaid duine
'Sheasas onair ar càirdean,
Agus pàirt ar cuid cloinne,
'S ma thig coinein no fiadh oirnn
Théid an siabadh le gunna,
'S le luaidhe ghlas.

Creag-Phadruig.—'Thòrr-a-Bheathcin nam frògan!
'S mi tha deònach riut éisdeachd,
'S iomadh là agus bliadhna
Tha sinn am fianuis a' chéile;
Ach cha'n ann mar an seòrs' ud
Tha cur an òrdugh na cléire,
'S ann tha iad coltach ri leòghainn
A' gearradh sgòrnain a' chéile,
'S tha bhlàth 'n a chois.

TORR.—Nach 'eil truas ann ad chridhe
Ri cuid mhòr dhe luchd-éisdeachd,
Tha mar chaoraich an tuaineil
'Dol mu'n cuairt 's iad gun léirsinn,
'G éisdeachd teagasgan uamhrach,
'S nach 'eil buanachd no éifeachd?
'S e cheud cheist théid a luaidh riu,
'N d'fhuair thu'n t-Uan mar do chéile,
'S bheil thu aig fois?

CREAG.—'S mòr mo thruas ris a' chuid ud,
Tha gun tuigse gun léirsinn,
Dh'òlas deoch as gach sùileig,
'S ged bhiodh grùid ann cha léir dhoibh;
Cha'n 'eil feum ac' air ùrnuigh,
'S tha na cùiltean gun fheum dhoibh,
'S ged a gheibheadh iad puinnsean,
Cha'n eil tùr ac' a leughas,
Na th' air a' chairt.

CREAG.—An cual thu iomradh mu'n duin' ud
Thainig thugainn thar chuantan,
Cha b'e idir cion àite
Thug thar sàil e g'a thuairgneadh,
Ach dh'fheuch am faigheadh e 'shlàinte,
Bho'n a dh'fhàg i car uair e,
'S ged is duine 'fhuair gràs e
Nach fhaic thu'n càradh a fhuair e,
Bho chléir gun iochd.

TORR.—'S math is aithne dhomh 'n duine,
'S e do fhìor fhuil Chlann-Dòmhnuill,

'S mar a rinneadh a chàradh
Le cuid de 'bhràithrean gun tròcair,
'S ann bha eagal air pàirt diubh
Gu'n robh ar gradh tuillidh 's mòr dha,
'S gum bi'dh iad fhéin air am fàgail
Air am màgan 's an òtrach,
'S an sluagh cho pailt.

CREAG.—An cual thu riamh am fear beag
A chaidh an Easaich shuas àrach,
'S math a b'aithne dhomh 'shinnsir,
Oir bha mi'n tìm bho linn Adhamh,
'S ma 's e ministeir sgìr' e
Chur iad clì air a cheaird e,
'S ann a b' fheàrr gu cur sil e,
No gu cliathadh is ràcadh,
'S an déigh each.

TORR.—An cual thu Caimbeulach Pheitidh
Bha riamh cho beadaidh 'n a chòmhradh,
Ach chaidh glomhar an dràsd ann
Le Maighstir Bàillidh na Mòighe;
Pàirt de chomhradh cho tàrail,
'S e cur chàich as an òrdugh;
Ach na 'm bu mhise maor-eaglais
Chuirinn seachduinn air stòl e
Le leine fhliuich!

CREAG.—An cual thu riamh am fear tiugh
Thàinig thugainn a Eirinn,
Le chuid ghuthanan fuaimneach,
'S mòran uaislean ga éisdeachd;

Pairt de theagasg cho buadhach,
'S e toirt sluagh as an Eiphit,
'S ged thug e cuid troimh 'n Mhuir Ruadh dhiubh,
Fhuair am buaireadair feum dhaibh,
Le mac-na-braich.

TORR.—Tha cuid eile 'n ar nàbachd,
'Sinn nach fhàg iad air dheireadh,
Daoine fuathasach gràdhach
'S iad air àireamh na cloinne,
Ach bodaich bheaga Srath Fharacaig,
Leis an àrdan ga'n dalladh,
A' cur eadar na bràithrean,
'S a togail gàraidh a's callaid,
Mu Dhòmhnull Duff.

CREAG.—Nach fhaod sinn fhoighneachd do 'n Leachdainn,
Gu dé do bheachd air an t-sluagh ud
Bha aon uair na'n càirdean,
'S a sheas mar bhràithrean 's a chruadal?
Ann an tìm an *Disruption*,
Daoine sheas ri ar guaillibh,
Nis a' tionndadh an còta,
'S taobh na feòla an uachdar,
Gu biadh do choin.

LEACHDUINN.—Bho'n a chuir sibh a' cheist rium,
Bheir mi freagairt 'n a thràth dhuibh,
'S mòr mo thruas ris na daoin' ud,
Tha bristeadh daonan na h-àithne;
Bha mise iomadh ciad bliadhna
Suidhe sios ann an sàmhchair,

Ach tha mi nis air mo phianadh
Le sluagh gun chiall ann am nàbachd,
'S tigh mòr air cnoc.

Co'n dràsd tha 's a choire?
Tha sin soilleir r' a leughadh,
Tha Mac-Aoidh agus Colvin
'Tigh'n an còmhail a chéile;
Maighstir Friseal na h-àirde,
Ged a b' àrd anns a' chléir e,
Dhùin e dorus na h-eaglais
'N uair bha ceistean gu'n leughadh
Le Mac-Cola math.

Torr.—Ged tha Mac-Aoidh 'n a dhuine
Tha gle ghoirid 'n a nàdur,
'S tric a chunnacas Criosduidh
Air a phianadh le Sàtan;
Bho'n tha'n luibh ud cho fiadhaich,
'S gur i 's freumh 'na ar nàdur,
Ach bithidh de chreideamh an uachdar
S' gheibh e buaidh air gach nàmhaid,
'S air Colvin glas.

Torr.—Gum bu slàn dhuit, a Leachduinn,
Bha riamh a' labhairt na fìrinn,
Cha robh camadh no fiaradh
'Na da bheul bho do shinnsir;
'S ged bha cuid air am pianadh
Le luchd-riaghlaidh gun dìllseachd,
Chuir am Frisealach srian riuth,
'S chuir e sios anns an dìg iad,
G b' oil le'n corp.

CREAG.—Nis théid crioch air ar seanchas
Tha e searbh le cuid éisdeachd,
'S ged a thog sinn ar n-ainmean
Cha'n ann le farmad no eud riubh;
Ach bho'n a tha sibh 'g ur tachdadh
Le cuid a cheistean gun riasan,
Leanaidh sinne an dòigh chleachdaidh
Bha aig na h-aithrichean diadhaidh
Bha ann an Ros.

TORR.—Nis bho'n chriochnaidh am batailt,
Cumaibh taic' ri ur ceannard,
Feuch gum bi sibh ag ùrnuigh,
'S an deadh rùn do ar naimhdean,
Bho'n nochd iad le'n cùl-chainnt,
An droch dhùrachd 's an naimhdeas;
Ach thugaibh deoch dheth na bhùrn dhoibh,
Feuch an ùraich e 'n ain-teas,
Ma thig an tart.

## EARRANN II.

TORR.—An cual thu nis an dòigh ur
A fhuair luchd ùrnuigh a's éisdeachd,
Cur nan organ fo'n chùpaid
Mar bhios luchd-ciùil air na féilltean,
'S iad ga thoinneadh 's ga thionndadh
'S nach tuig thu dùrd de chuid teudan,
'Seinn nan salm leis na maidean,
'S do chridhe cadal fo éisdeachd,
Cho cruaidh ri cloich.

CREAG.—'Thòrr-a-Bheathain, bi sàmhach,
Ni cuid tàir air do chòmhradh,
Ged tha sinne fo sgàil,
An Tì is àirde ga'r còmhnadh;
Na'm biodh daimh agus caoraich
A chuid cho saor ris na h-organ
Rachadh iad fhathast air altair
'S Criosd a ghlasadh an clòsaid,
Na'n deach ac' air.

TORR.—Cha'n uair dhòmhsa bhi sàmhach
'S beanntan àrda 'toirt thairis,
'Tuiteam sios le sruth nàduir
'S cumhachd Shàtain ga'm mealladh,
'S iad a' saoilsinn mar dhaoine,
Gur iad is naomha air thalamh,
Ach seinnidh mise mo thrompaid,
Dh'fheuch an tionndaidh mi'm barail
Mar rinn Iain Knox.

CREAG.—Ged a sheinneadh tu trompaid,
Agus tiumpan a's clàrsach,
Gus 'n tig cumhachd bho'n Ughdar,
Cha dean t-iompaidhean stà dhuit,
Ged bu Phàdruig is Seumas,
Agus Enoch is Pol thu;
'S e their Moodie is Sankey,
Tha thu fhathast 's an Eiphit,
'S tha sinne ceart.

TORR.—Fàgaibh Moodie is Sankey
Ann an starsaich staid nàduir,

'Toirt air creutairean peacach,
Bhi deanamh aidmheil nan' làthair,
'S iad le féinealachd bheachdan,
'Toirt a chreach bho'n fhear làidir,
Toirt dhoibh deochanan cadail,
'Chuireas airteal air pàirt diubh,
Nach dùisg iad as.

CREAG.—Slàn le Moodie 's le Sankey
'S their sinn focal d' ar càirdean,
Cuid dhiubh 'm fianuis na Leachduinn,
'S cuid dhiubh sgapte 's an fhàsach,
'N uair thòisich aonaidhean 's ceistean,
Agus breislichean nàduir,
Dhùisg Dun-tuilm a's Dun-bheagain,
Dun-Bun-Neachdain 's Creag-Phàdruig,
'S gach gleann is glac.

TORR.—'S ann an sud a bha'n iomairt,
Gach aon le'n cinneadh 's le'n càirdean,
Cuid dhiubh seasamh gu duineil,
'S cuid dhiubh tilleadh bho'n àithne,
Ach 'n uair a chruinnich iad uile,
Air an tullaich a b'àirde,
Ghlaodh mac-talla nan creagan,
'S thuirt Dun-Bun-Neachdain ri pàirt dhiubh,
Nach robh iad ceart.

## EARRANN III.

CAISTEAL-RUADH.—'S ann ormsa thàinig an caochladh
Bho'n chaidh sgaoileadh am fhàrdaich,

'S cuilein leoghain mo ghaoil,
  An diugh g'a chaopadh aig Nàbal,
Bidh mi smaointinn am ònar
  Na'n robh an Tòiseachd mar bha i,
Gu'n deach trompaidean fuaimneach
  A sheirm an cluasan luchd-màbaidh,
      Mo thréubh 's mo shliochd.

Greag-a-Chobha.—Ged tha'n Tòiseachd air caochladh,
  Gum beil faobhar air pàirt dhiubh
'Sgathas còmhlach an t-saoghail,
  'S a bheir maoladh air àrdan,
Dh'fhag an Dòmhnullach dìleab
  Dhoibh nach dìobair gu bràth iad.
Bheir a' mhisneach bho Iudas
  'S bho gach ùmaidh bheir làmh dha
      Le fìrinn ghlain.

Caisteal.—Tha cuid fhathast ann 'làthair,
  Sheasas pàirt mo chuid cloinne,
Tha Mac-Cola 's Mac-Aoidh
  'S laoch ro dhàicheal an Urraigh,
Tha Nehemiah dìleas
  Ann am frìthean Srath-Narann,
'S cha'n 'eil Sanballat 's an rìoghachd,
  Bheir air gu'n dìobair e 'm balla,
      Gu'm bi e ceart.

Srath-Narann.—Tha fear eil' ann an Creich dhiubh,
  Duine misneachail, làidir,
Cuiridh ùrnaighean clisgeadh
  Air luchd-bristidh na h-àithne,

Chuala mise Inbhirnis
  'S bailtean measail ag ràdh
Gu 'n cuireadh sealladh dhe aodann,
  Crith air daormuinn gun ghràsan,
    Mu 'n can e smid.

INBHIR-NIS.—'S ann tha mis' air mo phianadh
  Le luchd-riaghlaidh gun ghràsan,
A chuir ceann anns an iarmad,
  Bha iomadh bliadhn' air mo shràidean;
Thàinig fear dhiubh á Eirinn
  Thuit rium gum b' fheumail dhomh fhàgail,
Ach bidh mo thaic ris a' Chudainn,*
  'S bheir mi dùlan do phàirt dhiubh
    Mu 'n téid mi as.

CLACH.—Am fior an sgèula mu Ghlaschu
  Bhi cumail taic ris na càirdean
Tha iomadh mìle bho Leachduinn,
  A dh' fhàg fasgadh Creag Phàdruig?
'S 'n uair a sheinneas e chaismeachd
  Air moch maduinn na Sàbaid
Chi thu mìltean do ghaisgich,
  'S h-uile neach dhiubh 'n an Gàidheil,
    A' tigh'nn a mach.

CLACH.—Innis dhomhsa mu Ghlaschu.
  Bho'n tha thu tacan a' tàmh ann,
Am bheil teachdairean ceart ann
  A tha cleachdamh na Gàidhlig?

* Clach-na-cudainn—The Palladium of Inverness.

Tha leithid do chaochlaidhean bheachdan
A' tighinn am fasan an dràsda,
'S mur bi sluagh air am faicill
Théid an creachadh mu 'n tàr iad
Bhi teicheadh as.

MAIRI.—Tha laoich ghaisgeil 's a chòmhrag,
Air Sràid an Dòchais a' tàmhachd,
Maighstir Urachadain còir,
'S an diùlnach òg ud, am Blàrach,
An saighdear duineal ud Gordon
'S an t-Sràid Chòmhnard mar b' àbhaist,
'S 'n uair dh' éireas esan 's a chòmhrag
Théid na h-*orgain* nan clàran,
'S an cur na 'n *smash!*

## RANNAN DEALACHAIDH.

*Rinneadh na rannan so aig an àm anns an robh Mr Todd a' falbh do dh' Africa-a-Chinne-deas.*

---

O chunnacas le do bhràithrean
  Gur e gràs a chuir an snaoim,
'S nach e tuigse nàdurrach,
No ionnsachadh no tàlantan,
Ach tiodhlachdaidh bho 'n Ard-Righ,
  Tha e bàrigeadh da chloinn,
Gun cuir iad iompaidh ort roimh d'uair
  'Dhol thar a' chuain gun mhoill.

Ged chrochadhmaid ar clàrsaichean
  An àird air bàrr nan crann,
Cha bhitheadh ar bròn ach nàdurra
'N àm dealachadh do chàirdean riut;
Ach seinnidh sinn le gàirdeachas,
  'S e gràdh tha ga d' thoirt ann,
'S tu falbh a chosnadh trid an t-soisgeil
  Anamaibh bochd air chall.

Muir is tìr a bhi réidh dhuit,
  'S do dhòchas féin 's a' Cheann,
Nach dean a chaoidh do thréigsinn
'S a stiùras anns gach céum thu.

'S a bheir dhuit biadh is éideadh,
  Ged bhiodh éiginn ort ri àm,
'S nach lion do shiùil le gaoth na féin,
  Gu 'n ruith thu réis gu ceann.

Gu robh do chosan sgiamhach,
  Air an t-sliabh 'n uair théid thu null,
Le fuaim an t-soisgeil shiorruidh,
'S na mìltean tigh'nn fo riaghladh,
'Bristeadh sios nan iomhaighean,
  D'on striochd iad an an-àm,
'S na ni thu chur ni cuid a bhuain,
  'S na biodh do sguaban gann.

Ma bhios an sluagh gun bhàigh riut,
  'S do chreideamh fàs cho fann,
'S oidhche dhorcha nàduir,
Ga d' chreachadh dhe na gràsan,
'S tu faicinn rioghachd Shàtain
  A bhi g' àrduchadh a ceann,
Bi thus' an sàs 's thig driùchd a bhàn,
  Bho Hermon àrd nam beann.

Ma bhios tu air do luasgadh
  'S air do thuairgneadh anns a' ghleann,
Mar chuid a sheas an cruadail
'S na dhéigh a fhuair a' bhuanachd,
'N uair a dh' fhuaraich tein' a bhuairidh,
  'S e luchd-fuath aig an robh 'n call,
Oir chunnacas aig an Fhairge Ruadh
  An t-saorsa fhuair a' chlann.

'S bho 's aon mis' a measg an àireamh
  Chaidh a shàruchadh le foill,
Le easbuigean 's le bàillidh,
Deanadh innleachdan ro-ghràineal,
Agus saighdean teinteach Shàtain,
  Gu mo shàthadh air gach làimh,
Ach dhearbh e dhomh an tìm mo chruaidhs
  Gun robh gach bùaidh 'n a làimh.

Ma leughas neach an dàn so,
  Do 'n do thàrladh riamh a shamhl',
Le naimhdean ga do shàruchadh
A' feuchainn ri do nàrachadh,
'S cridhe cruaidh làn àrdain
  Gabhail fàth ort aig an àm,
Seall thusa suas bho dhoimhne chuain,
  'S thig fuasgladh an deagh àm.

## FIOS GU CLACH ARD UIGE.

AIR FONN:—"*Chunna mi 'n damh donn 's na h-éildean.*"

LUINNEAG:—'S muladach mi 'n diugh 's mì 'g éirigh,
'Chaoidh mo dhùthcha 'o luchd réubainn,
'S muladach mi 'n diugh 's mi 'g éirigh.

Fhir a shiùbhlas gu mo dhùthaich
'S a theid seachad Clach Ard Uige,
Innis dhi gu bheil do dhiùlnaich
Air a cùl nach dean a tréigsinn.

Tha 'n *t-Ard-Albannach* le cùram,
Daonnan duineil air ar cùl-thaobh,
Seinn a rithist dhuinn na trompaid,
Chum ar dlùthachadh r'a chéile.

Bho 'n a dh' fhàg sinn tìr nan àrd-bheann,
Fhuair sinn naidheachd a chuir cràdh oirnn,
Leughadh Ogh' an Doctair Bhàin,
'S ainm a bhàn far nach robh féum air.

'S iomadh Gàidheal duineil, cliùiteach
A tha fad' bho thìr a dhùthcha,
Dha 'm bheil 'ainm na fhàileadh cùbhraidh,
'S dhoibh na 's dlùithe na tha léine.

Ach cuimhnich thusa nis, a dhiùlnaich.
Tir do sheanar is do dhùthchais,
'S feuch gun cum thu suas an cliù,
'S nach caog thu 'n t-sùil air taobh na h-éucoir.

Chuala sinne ged nach fhaca,
Cliù an laoich d' an ainm an Caiptin,
'Cur fo chuing nan daoine sgairteil,
Anns na batail nach d' rinn géilleadh.

Ged a lion thu suas do shaibhlean,
Le fòirneadh nan daoine caoimhneil,
Gheibh thu fhathast duais na thoill thu,
'S cha dean saibhreas sion do dh' fhéum dhuit.

Cum 'n a d'aire gniomh nam fiùrain,
Muinntir Bhearnra, na diùlnaich,
Chuir an Rothach air a ghlùinean
Anns a' chùil 's nach dean e éirigh.

Tha luchd-teagaisg cho beag cùraim,
'Faicinn càramh mo luchd-dùthcha,
'S iad cho balbh air anns a' chùbaid,
'S ged bu bhrùidean bhiodh ga 'n éisdeachd.

Beannachd leibh a nis, a chàirdean,
Seasaibh duineil air ur làraich,
Ma théid caiptin, maor, no bàillidh,
A chur sàradh air an spréidh dhiubh.

Tha mòran do Ghàidheil thapaidh,
Eadar Grianaig agus Glaschu,

A théid suas a chumail taic ruibh
   Anns a chasgairt, ma thig feum orr'.

'S e na dh' fhuiling mi do thàire ;
Spògan easbuigean is bàillidh,
'Chuir am faobhar air mo nàdur,
   'S ola chràidh g' a dheanadh geur dhomh.

Bha mi fada bho mo chàirdean
'N uair a thuit mi anns an àraich,
'S ged nach cualas riamh mo bhàrdachd,
   Chuir an tàmailte ri chéil' i.

# TURAS DO 'N EILEAN SGIATHANACH,

## AN DEIGH A BHITH FADA GUN FHAICINN.

---

LUINNEAG :—Tha deich is fichead bliadhna,
Bho'n dh'fhag mi 'n t-Eilean Sgiathach,
'S 'n uair chaidh mi ann am bliadhna,
Bu chianail a' falbh mi.

Is dh' fhàg mi e le sòlas,
Is thìll mi ann gu brònach,
'S ann coltach ri Naòmi,
Ge mòr an cliù a dhearbh i.

Is 'n uair a ghabh mi m' àite,
'S a rinn mi 'n *station* fhàgail,
M' an sgioblaich mi mo *shawl*,
Bha mi 'n àird aig Coille-Tharbhaidh.

Ged dh' aithnich mise 'n tràth sin,
Gun robh mi measg mo chàirdean,
'N uair labhair iad a' Ghàidhlig,
Mar dh' fhàg mi i 'n uair dh' falbh mi,

Ged bha mo chridhe leòinte,
'S mo shùilean sileadh còmhla,
Gun ghabh mi tlachd an còmhradh,
Nan daoine còire, foirmeil.

Bha Mac-Coinnich as an t-Stròm ann,
Le chabar is le chròcan,
'S gun d' rinn mo chridhe sòlas,
'N uair thóisich iad ri seanchus.

'S gun d'aithnich mi le chòmhradh,
Le choltas is le chòmhdach,
Gum bu duine còir e—
'S gun d'rinn e dhòmhsa dhearbhadh.

'S 'n uair ràinig sinn an t-Stròm
Bha mi foighneachd mo luchd-eòlais—
Mac-Rath, an duine còir,
Is a theaghlach ordail, ainmeil.

'S 'n uair chaidh mi anns a' bhàta,
'S a dh'fhàg mi taobh Chinn-tàile,
Gun d' fhuair mi cuid is càirdeas,
'N uair ràinig mi tigh Fhearchair.

Fhad's bhios mi anns an t-saoghal,
Cha dìochuimhnich mi'n caonnag,
A' sàbhaladh nan daoine
Bha anns a' chaol gun carbsa.

Le cridhe làn de thròcair,
Is Rìgh nan Dùl ga'n seòladh,
Cur as an deaghaidh còmhlain.
Bha eòlach air an t-soirbheas,

'S ann Latha na Bliadhn-ùire,
'S a' cheithir-déug a' tionndadh,

Thug soitheach mor na smùide,
A nùll mi gu Sìol Tormaid.

'S ged bha na tuinn ag éirigh,
'S an dìle bho na spéuran,
An 'Carham' cha robh bhéud dhi,
Le sgioba tréubhach, calma.

Bha 'n Captain aig an stiùir,
'S e ga cumail air a cùrsa,
'S an laoch a bh' aig an fhùirneis,
Ga dùbladh ris an fhairge.

Bha 'n Clachair òg na chlàre oirr',
'Thogadh na mo nàbachd,
Na onair mhor dha chàirdean,
'S dha 'n fhàrdaich as an d' fhalbh e

'S an dithis fhleasgach òga,
Bha fritheãladh mu 'n bhòrd dhuinn—
Am buidileir 's an còcair—
Chan eòl ciod is ainm dhaibh.

Ach dhuibhse rinn an àrach,
'S a thug iad gus an àird so,
Na nochd iad dhuinn a chàirdeas
Cha dean mi 'n dràst a sheanchus.

'S 'n uair rainig sinn Port-righ,
Bha 'n oidhche dubh le dìle,
'S an d' fhuair sinn deanamh dhuinn
'S a' phrìosan* gu neo chearbach.

* Enjoying the hospitality of Mr. Mackintosh, an old Inverness neighbour.

'S tu fhéin an duine còir,
'S cha do cheannaich thu le òr e,
'S tu fear a Chlann-an-Tòisich,
    'S gur mòralach an t-ainm e.

B' aithne dhomh do bhràithrean,
Is d' athair is do mhàthair,
Bho 'n bha iad na mo nàbachd,
    Gus 'n d' thug am bàs air falbh iad.

'S 'n uair nochd mi ris an àite,
'S an robh mi òg na'm phàisde,
'S gun chlach a bhith na làraich,
    'S ann thàinig tlàth air m' eanchainn.

Na buthannan gun àiteach,
'S na h-iodhlannan gun ghàradh,
Far 'n tric na ghoid mi càl,
    Air gach nabuidh, Oidhche Shamhna.

'N uair chunna mi'n Lòn Bàn,
Agus Dùn a' chidsin àluinn,
Is bruthaichean Torr Sgàlair,
    Is làrach tigh mo sheanmhar.

Gun robh mi uair dhe'n t-saoghal,
'S, a Righ, gur beag a shaoil leam,
Gum biodh e 'n diugh fo chaoirich,
    'S na daoin a bh'ann air falbh as.

Ach choinnich mi ri càirdean,
Is muinntir a rinn bàigh rium,

'S a' ghleann an robh mi tàmh,
'S gum bu chàirdeil sinn mu'n anmoch.

Bha Uilleam Mac-'ill-Leòra,
Is Ian beag an t-òigear,
Le'n teaghlaichean cho òrdail,
Nach dean mi'n corr a sheanchus,

Beannachd leis a' chòmhlan,
Dha'n d'rinn mi nise 'n t-òran—
'S ma bhitheas neach ga fheòraich
'S e Dòmhnullach is ainm dhomh.

## ORAN DO LINA ROS,

*Caileag og, ghrinn—dara nighean Lachlainn Rois, Fear an Tigh-osda ann am Port-righ—a rinn cairdeas agus caoimhneas ris a Bhana-Bhard agus i air an tigh a ruigheachd fuar, airtneulach, sgìth.*

---

Air Fonn :—"*Tha mi ga m' phianadh ag iarraidh chaileagan.*"

---

'S, a Lìna bhoidheach,
Is mòdhar cleachdainnean,
Nan sùilean miògach,
'S nam mìn-ghruaidh sneachdanach ;
Bean do chéille,
Is d' aois a réir sin,
Am measg nan céudan,
Cha léir ri 'm faicinn iad.

Thaobh call a' cheannaird,
Chaidh cainnt thar cleachdamh oirnn,
'N uair sgaoil an snaoim,
Bha cho teann gu pearsanta ;
Ach aig Righ nan Sluagh
Chan 'eil nì air thuaiream,
Tha 'm Bàs gun truas,
'S cha teid 'uair a sheachnadh leinn.

Ach co a' mhàthair
  A dh' àraich achlasan,
Nach tugadh gradh dha
  'S gach ait am faic iad e,
Air son a chéutaibh
'S a ghradh d' a chéile
'S nach d' thug e té eil'
  Thoirt béum' d' an t-sliochd aice?

Is mor an sòlas,
  Gach dòigh am faicear e,
Mar chum sibh òrdugh,
  'S an dòigh na chleachdadh sibh:
Ri aghaidh uaibhreach,
Is sliochd na tuatha,
'S na thig a dh'uaislean,
  Air chuairt dha'n acarsaid.

A bhaintighearn fhiachail,*
  Tha riaghladh thairis oirbh,
A cliù 's a ciataibh,
  Ni ciadan aithris air;
'S ann fhuair i tàlantan
'S ciall a màthar,
'S gur sona 'n sàr,
  Bheir air làimh bho'n chlachan i.

Is iomadh truaghan
  Le fuachd is acras air,
Dha'n d' rinn i fuasgladh,
  Gun ghruaim, gun airceas oirr';

* Now Mrs. Todd of Kingsburgh.

Ach dh' fhalbh an uair sin,
'S tha sinn fo ghruaim,
Ach tha is' aig suaimhneas,
'S bha duais an tasgaidh dhi.

'S, a Lìna bhoidheach,
Is mòdhar cleachdainnean,
Nan sùilean miògach,
'S nam mìn-ghruaidh sneachdanach ;
Bean do chéille,
Is d' aois a réir sin,
Am measg nan céudan,
Cha léir ri 'm faicinn iad.

## THA MI SGITH DE LUCHD NA BEURLA.

LUINNEAG :—Tha mi sgìth de luchd na Béurla ;
Tha mi sgìth dhiubh cheart da ríreadh,
'S ann leam fhìn gur fhada 'n céilidh ;
Tha mi sgìth de luchd na Béurla.

Chunnaig mise ann am bruadar,
Saighdearan a thigh'nn m' an cuairt domh,
Captain Boland 's da mhnaoi uasail,
'S ghabh mi uamhas 's rinn mi éirigh.

Gur a mise tha fo mhì-ghean,
Bho'n a chuireadh mi an phrìosan,
Bha h-aon-diag a rinn mo dhìteadh,
'S thug iad mo bhìnn anns an éucoir.

Chuir iad mi air leacan fuara,
'S chuir iad bòrd fo m' cheann mar chluasaig,
'S b' fhéumail cogais shaor dhomh 'n uair sin ;
Chum i suas mi 's rinn i m' éideadh.

Bu mhath dhòmhsa mar a thachair,
Nach robh chogais ga mo thacadh,
Sud an ni a chùm an taic rium,
'N uair a thachair dhomh bhi m' éiginn.

'N uair thig latha mor a' chùnntais,
'S a théid gach cogais a dhùsgadh,
Bidh iomadh h-aon is crith na'n glùinean,
Reic an crùn le fianuis bhréige.

Cha do chreid iad air mhodh slàinteil,
Gun robh ac' anamannan neo-bhàsmhor,
Dh'fhéumas seasamh anns a ghàbhadh,
An là a ni E 'n àird a shéudan

Neach a shàraicheas an truaghan,
'S, a bhantrach, nach gabh e truas dith,
Thig an là an cluinn an cluas,
A bhinne chruaidh a theid orr' éigheach.

Thuirt an Ceàrrach rium gu dàna—
" D'e do bharail air an àite,
'S math an airidh thu bhith tàmh ann,
Nach 'eil nàir ort air son d'éucoir?"

'S ann a labhair mi gu dàna—
" Chan 'eil agam aobhar-nàire,
Cha do ghoid mi fiach an fhàirdein,
'S cha dean càineadh sion a dh'fhéum duit

'N uair bha Ioseph anns a' phrìosan,
Bha e foighidneach na ìnntinn,
'S math a thàinig sud gu crìch da,
Fhuair e sìth ri Rìgh na h-Eiphit.

Tha ioghnadh orm ri Bàillidh Simpson,
Nach do chum e dlùth r' a fhacal,

'N uair a leig e luchd mo chasaid.
    A dhol ga m' thacadh leis an éucoir.

Ach bha Mammon dlùth dha'n chàirdeas
Le chuid ionmhais anns a' mhàileid,
'S e gaol nam bonn a reic ar Slànair
    'S air a sgàth chaidh mise chéusadh.

'S e thuirt e latha na cùirte—
" Tha'n uiread s' agamsa de dh'ughdar;
Cuiribh fiach air ceann nan clùdan,
    'S gheobh a' bhean an rùm gu'm pàidheadh."

Thuirt Captain Boland 's e ag éirigh—
" Ochd puinnd Shasunnach na'n éirig;"
Thuirt m' fhear-cinnidh fhéin gu h-éudmhor,
    " 'S mise fhéin ni sin a phàidheadh,"

'S ann a chruinnich iad m' a thimchioll,
Coltach ri sgaoth de na guilbnich,
" 'S fiach m' an dean i roinn is tiomnadh—
    Cuiribh Murachadh as a déighe."

Tighinn a nuas Sraid a' Chaisteil,
Shaoil leam gun d'fhailig mo chasan,
'S mur biodh Murachadh rium cho cneasda,
    'S ann 's an Leachdainn* bha mi 'g éirigh.

Gur e fhein an duine dàicheil,
'S gur math is aithne dha àite.

* The Lunatic Asylum.

Ach 'n uair thachras e ri meàirlich,
    Gheobh e chàineadh 's bheir iad béum dha.

'S e cuibhl' an fhortain a dhol tuaitheal,
A chuir mise anns a' chruaidh-chàs,
Cha robh aon a ghabhadh truas dhiom,
    Oir cha chual iad mu mo dhéighinn.

Ach na'm bithinn na mo dhùthaich,
Far na dh'àraicheadh air tùs mi,
Cha robh Sasunnach fo'n Chrùn,
    A dh' fhaodadh sùil thoirt orm le éucoir.

Gur a mise tha gu cràiteach
Smaointeachadh cor mo chuid phàisdean,
Ach an Ti bho'n d fhuair mi fàbhor
    Bheir e'n àird iad 's cha tig béud orr'.

Bha mi seachd is fichead bliadhna,
Fo éisdeachd an duine dhiadhaidh,
'S 'n uair a thàinig uair mo dhiachainn,
    'S ann a dh'fhiach e nach robh féum ann.

'N uair a chuir mi air a thàilleadh,
'S ann a rinn e gu tur m' àicheadh,
Sud agaibh mar a rinn Pàdruig,
    'N uair chaidh an Slànuighear a chéusadh.

'S mise nach do ghabh an t-ioghnadh,
Ri leithid de dhuine gaolach,
'N uair a chreid e bean dhe m' aois,
    A dhol a thaobh cho fad an éucoir.

Dhol a nàrachadh mo dhaoine,
A chosinn cliù air feadh an t-saoghail,
Air son clùdan a sheann aodach—
Tha sin saor dhuibh, 's deanaibh éisdeachd.

Bu Bhan-Stiùbhartach mo sheanamhair—
Dòmhnullaich bho thaobh nan garbh-chrioch,
Bha Clann-Aonghais, 's cha bu chearbach,
Fhuair iad ainm am Blàr na h-Eiphit.

Tha cuid eile dhiubh na'n sìneadh,
Aig na Sasunnaich le 'm mìorun,
'S e Cuil-fhodair tha mi 'g ìnnseadh,
'S rinn na miltean sin a léughadh.

Tha ar dùthaich air a truailleadh,
Leis a'ghràisg tha tighinn mu thuath oirnn;
Chan 'eil créutair bochd a ghluaiseas,
Nach téid a chuaradh 's a réubadh.

Cha b'e sud a bha mi faicinn,
Aig na daoine còir' a chleachd mi,
Ach bhith blàth ann an caidreamh,
'S a bhith cumail taic ri chéile.

Tha iad a nis air am fuadach,
Aig an naimhdean thar nan cuantan,
Chan 'eil géum aig mart air buaile,
'S chan 'eil buachaille na'n déigh ann.

Gum b'iad sud na daoine còire,
S ann na'm measg a gheobht' a'chòisir,

Far am b'àbhaist daibh bhi còmhnuidh,
'S ann tha ròidean aig na féidh ann.

Far an robh mòran de dhaoine,
'S ann a tha e 'n diugh fo chaoirich,
Cìobair am mullach gach maoile,
Coin san aonach 's iad ag éigheach.

Chuala mi gun d'thuirt Bean Bhàlaidh,
Gun robh 'cridhe 'n comhair sgàineadh,
Smaointeachadh nighean Iain Bhàin,
A bhith ga sàrachadh aig béistean.

Na'm biodh Fear Bhàlaidh a làthair,
'S e bhiodh duilich air mo chàramh,
Ach tha cuid dhe'n t-sliochd a dh'fhàg e,
Ghabhas mo làmh 's a ni féum domh.

Tha iad fhathast air an caomhnadh
Aig bheil cumhachd agus ùghdar
Chumas taice ri 'm bean dùthcha
'S a bheir dùlan do luchd-éucoir

Bha 'Eileanach'* mar bu dual dha,
'S fhuair mi fhéin e na dhuin-uasal—
Siol Chlann-Choinnich o'n Taobh-tuath—
'S gur math thig suaicheantas an fhéidh da.

Gu bheil Inbhir-Nis na fhiachan,
Bho chionn còrr is fichead bliadhna,

* The late Dr. Mackenzie of Eileanach, Inverness.

Is iomadh créutair bochd gun rian
Dha'n d'rinn e dìon an àm am féuma.

Is mise dh'fhaodadh sud a ràdh;
An uair a dh'fhiosraicheadh le cràdh mi,
Cha do thachair fear a bhàigh rium,
Anns an fhàsach fad mo réise.

Tha cuid dha nach aithne 'n àite,
Ghabhas orra dhol ga chàineadh,
Tha iad coltach ri Balàam—
Thug an t-asal aithn' dha eucoir.

'S ann a tha chridhe ga leònadh,
Mar bha Lot ann an Sòdom,
Faicinn aingidheachd na h-òigridh,
A' deanamh rathaid mhòir dha'n éucoir.

Ach tha na carbadan cho luath,
A ghiùlaineas e thar gach truaighe,
Is chi e fhathast cor nan uaibhreach,
'N uair theid e suas a chum an t-sléibhe.

Far nach inntrig aon nì truaillidh,
'S a nàimhdean chan fhaod a bhuaireadh,
'N uair a gheobh e stigh dha'n t-suaimhneas,
Dh'ullaicheadh dha'n t-sluagh thug spéis dha.

## ORAN AN UISGE-BHEATHA.

---

AIR FONN:—"*A Chomuinn Rioghail, Rùnaich.*"

---

A chomuinn rìoghal, rùnaich,
 Dha'n duthchas an Taobh Tuath,
Bho'n a rinn sibh cùmhnant,
'S gu bheil sibh air ar cùram,
Ar n-athchuinge 's ar n-ùrnaigh,
 Le dùrachd a dol suas,
'S ma bhios sibh glic, 's nach gabh sibh misg,
 Bheir sud dhuinn misneach bhuan.

'N uair chluinneas sibh an cùmhnaut,
 Gur cliuiteach e ri luaidh,
Do'n chuid tha gabhail cùraim,
A shliochd 's a chlann an dùthcha,
'S ur màthraichean cho ùidheil,
 'S iad fad o chùl ur cluas,
Gun teid sibh dhachaidh san àm cheart,
 'S ur ciall an taic ri stuaim.

'S ma theid mi dh'ìnnseadh sgéula,
 Cha dean mi bréug a luaidh,
Bho'n chuir sibh mi san *t-séir*,
Mar mhàthair do na céudan,

A shliochd nam beann 's nan sléibhtean,
  Leis na dh'éirich iomadh buaidh,
Sibh fad o'r dachaidh far na chleachd sibh,
  Marbhadh bhreac fo bhruaich,

'S ma theid mi ga ur n-àireamh,
  Cha nàrach leam ur luaidh.
Bha Clann-'ic-Rath Chinn-tàil ann,
Clann Mhuirich air an sàil ann,
Clann-Dòmhnuill le laimh-làidir,
  Anns na blàir a choisinn buaidh ;
Clann-Choinnich mhòralach nan cròc,
  'S Clann-Ghriogair, pòr Rob Ruaidh.

Na Ceanadaich, 's chan àill leam
  Am fàgail as mo dhéigh,
'S ged nach 'eil m' fhuil blàth annt',
Tha dàimh is ceangal àraidh,
Is dìomhaireachd tre ghràsan,
  Nach cuir mi'n dràst an céill,
Bho'n Chaisteal-Ruadh, a chumar suas leam
  Fad mo chuairt 's mo réis.

'S gun soirbhich leis a Chòmhlan,
  Dha'n òrdugh a thug géill,
'S a thog an guthan còmhla,
Tre ghràs a bhith ga'n còmhnadh,
Nach faiceamaid ri 'm beò iad,
  Na'm pòitearan gun chéill,
A sheasas suas an aghaidh buairidh,
  'Ruith le luaths na'n réis.

Bheir mi comhairl àraidh
Air màthraichean an tréud,
Bhith 'g ùrnaigh ris an Ard-Righ
Gun soillsich là is fheàrr oirnn,
'S am faic sinn an deoch làidir,
Fo ar sàiltean anns gach céum,
'S nach bi mic is nigheanan ar gràidh
Na'n creich fo smàig na béist.

Bheir mi comhairl shònraicht',
Air an òigridh mar an céudn',
An uair a ni sibh pòsadh,
Gun toir sibh thairis bòidean
Nach toir sibh aite-còmhnuidh
Dha na phòit re fad ur ré,
'S nach faic ur sliochd sibh fo na mhisg,
Thoirt misnich dhuibh 'n ur céum.

'S tha deich is fichead bliadhna,
Bho'n a chuir a' ghrian a cùrrs,
A dol m' an cuairt san iarmailt,
'S an t-saoghal so ga riaghladh,
Bho'n chaidh mo thigh a lionadh—
'S gum b'fhialaidh fear mo rùin;
Ach chum sinn riamh, mar namhaid dian,
'N stubh fiadhaich ud 's a chùil.

Chaidh na h-earrannan a leanas a chur ris an òran air do'n Bhana-bhàrd tilleadh do'n Eilean Sgiathanach, agus air dol a choimhead uaigh an Urramaich Maighstir Ruairidh Mac-Leòid.

Mi 'm shuidh' air leac a' Bhuachaill
Bho'n d' fhuair sinn àrach òg,
'S a bheathaich air na cluaintean sinn,
'S cha b'ann le bàrr nan cluaranan,
No moll an déis a bhualadh,
Ghabhas fuadach mar an ceò;
Bidh cuimhn' air d'ainms', a Mhaigstir Ruairidh,
Fhad's bhios buar air lòn.

B'e sud an fhianuis dhìleas,
Nach do dhìobair riamh a thréud;
Is e nach cuireadh clì iad,
Le teagasg fuar gun bhrìgh ann,
Ach mhinicheadh e'n fhìrinn daibh,
'S bu lìobh i tigh'nn o 'bhéul,
'S gun ìnnseadh e dha'n chuid bhiodh clì
Am binne mar an céudn'.

'S ged tha mi'n diugh na m' aonar,
'S mi mar chaora 'n déigh an tréud,
'S gur gann a chithear aodann ann
Dhe'n t-sluagh a bha cho gaolach leam,
'N uair chruinn'cheamaid Di-haoine
Mur bu daonnan as a dhéigh,
'S gur tric a dh'fhalbh sinn fichead mìle,
Dh'éisdeachd brìgh a sgéil.

Na'm biodh a' chuid a dh'fhàg e
De na bràithrean as a dhéigh
An deicheamh trian cho dàicheil ris
An aghaidh na deoch làidire.

'S gun duineadh iad am fàrdaichean
Gu bràth air sròin na béist,
Oir thionndaidh esan rian a shluaigh
Gu stuam' mar bha e fhéin.

A nise tionndaidh'm air mo shàiltean,
'S na fàgam na cinn-iuil,
A' chuid tha cadal sàmhach,
Agus anamannan neo-bhàsmhor,
Is na mìltean diubh gun àireamh
Dol a bhàn le sruth na grùid,
'S luchd mhionnan 's misg is bristeadh Sàbaid
Faotainn bàigh na'n cùirt.

Eiribh 's bithibh dìleas
Le fìrinn anns gach céum,
Is rannsaichibh ur Bìobuil,
Is na geallannan ro phrìseil sin
A thugadh dha ur sinnsireachd,
'S gach lìnn, o'n d'fhuair iad féum
'S ma ni sibh strìth cha teid sibh clì—
Tha'n t-slighe dìreach réidh.

Na caidlibh air bhur cluasaig,
'S na biodh suaimhneas air ur gnùis,
'S a leithid a nàmhaid uamhasach
A' faotainn làmh-an-uachdar oirnn,
Is òrdugh ar cuid uachdaran
'Toirt uainn ar cuid 's ar cliù,
Is fuil na rìoghachd, le mi-stuaim,
A' cumail suas a' Chrúin.

Nis togaibh suas gu dàicheil,
  Bhur sròl ri bàrr nan crann,
Chan ann air a chuan ghàireach,
No'm mullach nam beann arda,
Ach aig ceann gach fàrdaich,
  'Cur ur nàmhaid as a' champ,
Is sgaoilibh suas ur bratach nuadh
  Mar shuaicheantas d' ur clann.

'S gun soirbhich leis na h-àrmuinn,
  Dha'n do chuir mi bhàn na rainn,
Tha cumail suas na h-àirce,
Nach leig a chaoidh gu làr i;
Sliochd onarach nan Gàidheal,
  A chaidh àrach anns na glìnn,
'S 'n uair bheirear dhachaidh leis a bhàs mi,
  Bidh ar n-àl ga sheinn.

# CLO NA CUBAID.

## Earrann I.

Luinneag :—Tha caochladh cur air clò na cùbaid,
Neoil nan trioblaidean a' dùsgadh,
Easbuigean a' faotainn gnùis',
A' spuilleadh cliù ar n-aithrichean.

Thog mi teaghlach aig a' Chùdainn,
'S gun neach riamh a chreach no spùinneadh,
'S chan 'eil dèur a thuit o 'n sùilean,
Nach do dhruigh air m' fhaireachdainn.

Ach, fhir a shiùbhlas gu mo dhùthaich,
'S a theid rathad Clach-na-Cùdainn,
Innis dhi gun d' fhàg mi 'n tùrsa,
'N cùil aig cùl an doruis aic'.

'S o tha brìgh is cliù na Gaidhlig
Faodainn aoidheachd anns gach àite,
Thòisich mis' air deilbh an t-snàth'
Air fuaidnean nàduir m' anshocair.

Innsidh mi dhuibh anns a' chànain,
Dh' ionnsaich mi ri linn mo mhàthar,
Cliù luchd-aideachaidh gun ghràs,
A ghabh am fàth air m' aineolas.

Gun d' fhuair fear dhiùbh ùghdar Bàillidh,
'S thog e chas air beart an àrdain,
'S 'n uair a fhuair e 'n spàl na làimh,
Gun d' rinn e 'n snàth a theannachadh.

Dhùin e shùilean ris an àithne,
'S dh' fhosgail e le sannt a mhàileid,
'S lion e suas le spruidhleach chàich i,
'S dh' fhalbh am màs gu talamh aisd'.

Chum e taic ri druim nan naimhdean,
Bha cur smal air cliù na bantraich,
Chumadh suas ris neò-ar-thaing,
Do'n h-uile dall a theannadh ris.

'N uair chaidh lagh is sannt is àrdan,
Thaosgnadh suas an eanchainn Bàillidh,
Lion e dhòmhsa spain dhe'n chàl,
'S a bhlas gu bràth cha dealaich rium.

'S ged a fhuair thu suas am fàradh,
Céum no dhà thar d'uile chàirdean,
Cuimhnich 'n uair a thig am bàs,
Gun toir e'n t-stràic fo'n talamh leat.

Is iomadh duine math chaidh ceàrr,
Le gaol an t-saoghail 's eagal tràilleil,
'S a dh'fhàg dìleab aig a chàirdean,
An déigh am bàis nach glanar dhiubh.

Ach seinneam daonnan cliù Mhic-Aigh,
Ged a dh'fhàg e mi 's an àrfhaich,

'S na tha chòrr ann dhe'n t-seann nàdur,
B'fheàirrde pairt a cheannach uaith.

Bha mi seachd is fichead bliadhna,
Fo éisdeachd an duine dhiadhaidh;
Shéid an t-àrdan le gaoth 'n iar,
'S m' an d'rinn e fiath gun dhealaich sinn.

Thog mi orm mar chaora-thuaineil,
'N déigh a dalladh leis an tuaicheal,
Dh'éisdeachd teagasgan nan uaibhreach,
Anns nach robh buaidh no fallaineachd.

Thàinig fear a nall air chuan diubh,
'S craiceann caorach air a ghuailnean.
'S mur a dèanadh esan nuallan
'Bòdhradh chluasan tachasach.

Fhuair e gairm o chomhlan uaislean,
Air an seideadh leis an uabhar,
'S 'n uair a dh' éirich tuinn a thruaighean,
'S iad bu luaith a dhealaich ris.

## Earrann II.

Luinneag:—Tha caochladh cur air clo na cùbaid,
Neòil nan trioblaidean a' dùsgadh,
Feallsanaich a' sniomh an dlùth,
'S a' milleadh cliù ar n-aithrichean.

Is iomadh fear le foghlum dùbailt,
'S mùsg an aineolais mu shùilean,

Thòisich air a' Chréud a spùilleadh,
Bho 'n là chùinneadh fallain i.

Ach tha'n cùmhnanta cho sìorruidh,
An Tri Pearsachan na Diadhachd,
'S nach séid gaoth bho ifrinn shìos
A spìonas de na charaig i.

'S iomadh fear a chaidh an chùbaid,
Nach do dh'altaich riamh a ghlùinean,
Dh'fhag na caoraich o'n a mhùr,
Ma fhuair e'n rùsg gun cheannach dhiubh.

Is cuid dhiubh 'n Eaglais Shaor na h-Alba—
'S duilich leamsa dol ga sheanchus—
Dh' ith an fheòil 's a dh' òl an eanraich
'S thug iad oilbheum 's sgannal oirr'.

Ach mìle beannachd aig na Murachaidh,
'S fada chluinnear fuaim an urchair,
Ga losgadh ann am briathran cuimseach,
Air gach furbaidh ceannairceach.

'S 'n uair a thàras muinntir Rònaidh,
Nall gu Ratharsaidh nan Leòdach,
Ma bhios iomrall anns a' chlò,
Gun stroicear bhàrr nam bannan e.

'S 'n uair a chruinn'cheas muinntir Gheàrr-loch,
Suas gu Leaba-na-bà-bàine,
So mo làimh gun innis Bàillidh
Dhaibh gun dàil na mearachdan.

Ach fàgaidh sinn air cùl a ghàraidh,
A' chuid a chùm am beòil cho sàmhach,
'S ged a leag na nàimhdean beàrna,
Cas no làmh cha d'charaich iad.

Tha caochladh cur air clò na cùbaid,
Neòil nan trioblaidean a dùsgadh,
Feallsanaich a' sniomh an dlùth,
'S a' milleadh cliù ar n-aithrichean.

# GED THA MI LEAM FHEIN.

---

Ged tha mi leam fhéin,
Chan aithris mi brèug,
  Gun innis mi sgèula tràth dhuibh,
Na dh'fhuiling mi fhéin,
Bho chuid a luchd bhrèug,
  'S chan urrainn daibh fhéin ga àicheadh.
Bho'n ghlais iad mi suas,
An talla nan stuadh,
  Le'n cumhachd, 's le'n cruadhs, 's le'n àrdan.
Le Bàillidh gun tuar,
Gun tuigse, gun bhuaidh,
  'S ann o sheanair a fhuair e'n tàlant.

'N uair chaidh mi ort suas,
A dh'iarraidh a ghuail,
  'S ann thuirt thu cho fuar ri Nàbal—
"Gun d' innis do ghruaidh,
Do phearsa 's do shuuadh,
  Gur beag tha de dh'fhuachd na d'fhàrdaich."
Ach na'm bithinn ri ròic,
Ag itheadh 's ag òl,
  'S a' cur mo chuid bhròg an *phàna*,
Gum faighinn uait gual,
Is airgiod 's a luach—
  Iallan fad' o luchd-truais 's o chàirdean.

'S na'm biodh agad o shuas,
An cumhachd 's a bhuaidh
Tha agad 's an uair mar Bhàillidh,
Gun cuireadh tu'n sluagh,
A chladhach dhomh uaigh',
'S gum bithinns' fo stuaidh a' bhàis leat.
N' uair a thig e le spòig,
A dh'agar a chòir,
Cha seall e ri deòir do phàisdean,
'S chan fhaigh thu de ghlòir,
Ach anart is bòrd,
'S gheobh an daolag gu leòir na d'fhàrdaich.

Ged is iomadh déur bùirn
A shil o mo shùil
'S a thug thu o ghnùis mo phàisdean,
Gun thaisgeadh iad suas,
Am buideal a thruais,
'S gheobh thusa do dhuais na'n àite.
Ge b'e neach a bhios beò
Gu aithris an sgeòil,
Ged bhithinns' fo'n fhòid am màireach,
Gum faic iad do chlann,
Fo shnaimeannan teann,
Cheart cho cinnteach 's tha'n rann ga ràidhtinn.

'S ged chum thu do chluas,
Ri Bòland 's ri shluagh,
Ma chuir e ri d'bhuannachd fàirdein,
Na creideadh an sluagh,
Gur ceartas a fhuair,
Mi fhìn 's am fear ruadh, Seoc Ghearrloch

Ged chuireadh tu suas,
Ciad *not* air mo chluais,
  Gum faighinnse fuasgladh tràth dhiubh,
Gu bheil 's an taobh tuath,
Na phàidheadh mo luach,
  'S nach fàgadh mi uair fo smàig dhuit.

'S ma smaoinich thu uair,
Air do sheanair bochd, truagh,
  'S a charraig o'n d'fhuair thu d'àrach,
Cha deanadh tu uaill,
Ged gheobhadh tu suas,
  Chiad duine ri cluais na Bàn-righ.
Na smaoinichibh uair,
Gu bheil mi cho truagh,
  'S air m' fhàgail fo chruadhs an nàmhaid,
'S mi 'g innseadh dha'n t-sluagh,
Mar chaidh do bhuain;
  'S ann le onair a fhuair mi m' àrach.

## SORAIDH GU EILEAN A' CHEO.

---

AIR FONN:—*A bhith ga'n cuimhneachadh 's ga'n iondrainn,*
*Na fir ùra dh'fhalbh air sàile;*
*Bhith ga'n cuimhneachadh 's ga'n iondrainn*

---

Soraidh gu Eilean a' Cheò,
Far an robh mi òg am phàisde.
Far na dh'àraicheadh na gaisgich,
Anns na batail sheas ar nàire.

Far na thogadh iomadh Crìosdaidh,
Dhealraich mar a' ghrian na h-àirde.
'S iomadh car thig air an t-saoghal,
'S air an laogh noch saoil a mhàthair.

'S ann o'n chuireadh car dhith dhòmhsa,
Thoisich mi ri òran Ghàidhlig.
Ann an duil gun dean iad féum,
A neach na éiginn 'n déigh mo bhàis-sa.

Dh'fhiachadh ri mo chuid 's mo chliù,
Aig seorsa cùirt le ùmaidh Bàillidh,
'S bho'n a dh'aontaich thu mo dhìteadh
Ni mi rainn nach faod thu àicheadh,

'S ged a chual thu brigh na cùise,
  Rinn thu dhiùltadh mar rinn Nàbal.
Na'n d'fhuair mi leth uair a dh'ùine,
  Rachadh a thionndadh air an àilghios.

Ach 's iomadh Pharasach mòr, fuar,
  A thog a chuaill' air taobh an t-Sàtain.
Tha thu caitheamh còt an fhìrein,
  Leugh do Bhìobul 's chì thu'n àithne.

'S 'n uair a theid thu air do ghlùinean
  Cuimhnich brùidealachd do nàduir.
'Leum a' ghàraidh far am b'ìsl' e,
  Cur nan dìlleachdan gu nàire.

Chan 'eil dèur a thuit o'n sùilean
  Nach bi dùbailt air a phàidheadh.
'S o'n a dh'fhèuch thu rium cho teann,
  Tha cùis na bantraich ri do shàiltean.

Ach ma bhios agam cridhe fuar dhuit,
  'S cruaidh a' chluasag leabaidh-bàis e.
Ach fhuair mi na bha mi 'g iarraidh
  Gun do thiodhlaiceadh tre ghràs e.

'S a chaoidh ma thachras sinn ri chéile,
  Cha bhi d'éucoir air mo laimh-sa.
Gur iomadh duine math chaidh clì,
  Le gaol an t-saoghail 's aigne tràilleil.

Bidh mi cuimhneachadh nam fiùran,
  A rinn Clach-na-Cùdainn fhàgail

An Tri-fichead-'s-a-h-aon-diag,
  A chum an crìoch ri fiacail nàmhaid.

Cuimhneachadh nan gillean tapaidh,
  Ann an Malta fad o'n càirdean.
'S iad fo ghath is teas na gréine,
  'S chan 'eil feum air éideadh sgàrlaid.

Bidh mi cuimhneachadh le aiteas,
  Air mo mhac 's air Seòras Gàlla
'S bho'n a dh'fhàgadh mi na m' bhantraich,
  'S e mo chlann an taobh is fheàrr dhiom.

Bhi ga'n cuimhneachdadh na m' ùrnaigh,
  Righ-nan-Dùl a bhith ga'n teàrnadh.
Mur a tachair sinn r'a chéile,
  Fo na ghréin m' an sgar am bàs sinn.

# TEAGHLACH RUNACH ALLT-A'-MHUILINN.

---

LUINNEAG :—A bhith ga'n cuimhneachadh le mùirne,
Na fir ùra dh'fhalbh air sàile,
'Bhith ga'n cuimhneachadh 's ga'n iondrainn.

Beannachd uam' gu Allt-a'-Mhuilinn,
Far na choinnich rium na càirdean,
'S far am faca mi na fiùrain,
Nach do thionndaidh cùl an làmh rium.

Far am faca mi na fiùrain,
Nach do thionndaidh cùl an làmh rium,
Far na thachair rium na diùlnaich,
A rinn tir an dùthchais fhàgail,

Far na thachair rium na diùlnaich,
A rinn tir an dùthchais fhàgail,
Thriall iad a Gleann-Eilg' an toiseach,
'Dheanamh fortain thar an t-sàile.

Thriall iad a Gleann-Eilg' an toiseach,
'Dheanamh fortain thar an t-sàile,
S' gun robh beannachd an luchd-dùthcha,
Anns na siùil an là a dh'fhàg iad.

'S gun robh beannachd an luchd-dùthcha,
  Anns na siùil an là a dh'fhag iad,
A chuir car de Chuibhl' an Fhortain,
  Leis na nochd na laoich an tàlant.

A chuir car de Chuibhl' an Fhortain,
  Leis na nochd na laoich an tàlant,
Cuimhneachadh nan gillean gaolach,
  Thog 's a shaothraich an deagh mhàthair.

Cuimhneachadh nan gillean gaolach,
  Thog 's a shaothraich an deagh mhàthair,
'S iomadh neach a fhuair cuid oidhche,
  Agus caoimhneas riamh na 'm fàrdaich.

'S iomadh neach a fhuair cuid oidhche,
  Agus caoimhneas riamh na 'm fàrdaich,
Cuimhneachadh an fhìor dhuin-uasail,
  Dh'fhòghlum suas na h-uaislean àluinn.

Cuimhneachadh an fhìor dhuin-uasail,
  Dh'fhòghlum suas na h-uaislean àluinn,
Aithnichear iad am measg nan Gàidheal,
  A bha riamh a' triall nan sràidean.

Aithnichear iad am measg nan Gàidheal,
  A bha riamh a' triall nan sràidean,
Aithnichear air an cruth 's an cainnt
  Gur ann 's na glinn a chaidh an àrach.

Aithnichear air an cruth 's an cainnt
  Gur ann 's na glinn a chaidh an àrach,

'S bho'n a bhuin sibh rium cho siobhalt,
Fàgam beannachd leibh, a chàirdean.

'Bhith ga'n cuimhneachadh 's ga'n iondrainn,
Na fir ùra dh'fhalbh air sàile,
'Bhith ga'n cuimhneachadh 's ga'n ionndrain.

## FAGAIL EILEAN-A'-CHEO.

---

LUINNEAG:—Och mar thà mi 's mi cur mo chùl
Ris an Eilean chùbhr' anns an robh mi 'm òige;
A' falbh gu Galldachd a shiubhal chabhsair,
'S cha chluinn mi srann dhe na chainnt bu chòir dhomh.

Gu bheil còrr is da fhichead bliadhna,
Bho'n rinn mi triall as 'chur rian air pòsadh,
'S cha bheag a' mhiorbhuil gùn thìll mi 'm chiall ann,
'S na fhuair mi riasladh o làmh luchd-fòirneart.

Bha mi tàmh ac' aig Clach-na-Cùdainn,
Corr 's leith na h-ùine o'n thugadh treòir dhomh,
'S e'n torran ùrach 'tha dhomh cho cùbhr ann,
Gun tugainn sùil oirre fhads' bu bheò mi.

Ach dh'aindeoin buairidh is tonnan uaibhreach,
Is iomadh truaigh a tha'n dual dha m' sheòrsa,
Tha éibhleag uasal na laighe 'n uaigneas,
A chumas suas mi cho fhad's is beò mi.

Cha robh dualachas aig mo shìnnsir,
Ri tearr no lìth bhith na sgìom ri 'm meoirean,
'S am Bàillidh dìblidh a thug mo bhìnne,
Gum fàg mi dhìleab dha lìnn gu ceòl dhaibh.

Bha do sheanair na neach cho cianail,
  'S a chunn'eas riamh far an robh e 'còmhnuidh,
'S gur mi nach ainmicheadh e na d'fhianuis.
  Na'n chùm thu riaghladh rium mar bu chòir dhuit.

Gun robh d'athair na dhuine riaslach,
  Na ablach griasaich a' càradh bhrògan,
'S gur iomadh bliadhna rinn mise dìon da,
  Is m' fhear ga'n dianamh 's ga'n cur dha'n òrdugh.

Ach 'n uair a thàrladh, o staid cho dìblidh,
  Gun d'fhuair thu dìreadh 's tu strìth ri mòrchuis,
Gun reic thu bhantrach ri luchd a mìoruin,
  'S do chreud ag ìnnseadh nach b'e do chòir e.

Ach 'n uair a sheallas mi air gach taobh domh,
  'S a chì mi'n taois 's an robh gaoid is fòtus,
Na bonnaich àluinn air mullach sràide,
  Gun gluais e'n t-árdan am fuil Chlann-Dòmhnuill.

'S bho'n a dh'fhiach thu dhomh a leithid a dh'ainneart,
  Cha teirig cainnt dhomh air fhad is beò mi,
'S bha'n lot cho ciùrrte 's nach 'eil e dùnadh,
  'S e gràs bheir lùths dhuinn a mùr na feòla.

Cha robh bruachag no lagan luachrach,
  No creag uamha 's an robh mi eòlach,
Nach d'rinn mi chnuasach 's mo cheann na thuaineil,
  'S na deòir le m' ghruaidhean na'n sruth a' dòrtadh.

'N uair a chuimhnichinn Maighstir Ruairidh,
  Le chomhlan uan 's a chuid sluaigh na chò-dhail,

'S mi fhìn cho suaimhneach a ruith m' an cuairt daibh,
'S an cnoc cho fuar dhomh ri stuadhan reòdhta.

'S ged a tha mi a' cur mo chùl ris,
'S gum bi mo dhùrachd dha fad is beò mi,
'S na'n gabhainn comhairl o luchd mo dhùthcha,
Cha togainn smuid anns na bailtean-mòra.

Ach 'n uair a ruigeas mi Baile Ghrianaig,
Far 'm bi na siantanan dian a' dortadh,
Bidh còmhlan rianail de Ghaidheil fhiachail,
Ag innseadh sgiala dhomh 'n Comunn Oisein.

'S ged a dh'fhuadaicheadh sinn o'n dùthaich,
'S an robh sinn mùirneach an tùs ar n-òige,
Gun tog e sunnd uainn am measg nan dù-Ghall,
Bhith faicinn gnùis ar luchd-iùil is eòlais.

Ach na 'm faigheamaid ar dùrachd
'S a h-uile cùis a bhi mar bu chòir dhi
Ged tha sinn beò ann am measg nan dù-Ghall
Gun d'rea'dh an ùir oirnn 'san dùthaich eòlaich.

Och mar tha mi 's mi cur mo chùl,
Ris an Eilean chùbhr anns an robh mi 'm oige,
A falbh gu Galldachd a shiubhal chabhsair,
'S cha chluinn mi srann dhe na chainnt bu chòir dhomh.

# BEALACH NA BEISTE

*Latha Bealltainn*, 1878.

---

AIR FONN:—"*Chunna mi'n damh donn 's na h-éildean.*

---

LUINNEAG:—Dh'fhalbh mi fhìn 's mo thriuir le chéile,
'S dhirich sinn Bealach-na-Béiste.

Dh'eirich sinn moch madainn dhrùchd,
Is thug sinn biadh leinn ann an sgùlan,
'S mo chuid òganach cho sùnndach,
Gearradh shùrdag thar gach féithe.

'N uair ràinig sinn bonn a' Bhealaich,
Bha sinn air lòchradh le fallus,
'S ged a bha mo cheann mar chanach,
B'fhearr leam fannachadh na tréigsinn.

'N uair a dh'fhairich sinn an t-aeras,
Chuir sinn cuibhrig air na clachan,
Dh'iarr sinn beannachd air na bh'againn,
Thug e neart dhuinn 's rinn sinn éirigh.

Gu bheil corr is leith-chiad bliadhna,
Bho nach deachaidh neach ga fhiachainn,

'S thuirt gach neach a chual an sgiala,
" Leig i 'n t-srian le dìth na céille."

'S 'n uair a sheall mi air mo chùladh,
'S leith-chiad aitheamh air gach taobh dhomh,
Bheirinn mìltean ged bu leam iad,
Gun robh 'n triùir air bharr an t-sléibhe.

'N uair a chunnaic mi mar bhà sinn,
'S gun d'fhuair sinn slan as a' ghàbhadh,
'N uair a ràinig sinn gu h-àrd,
Gun thog sinn càrn na Ebenéser.

Dh' shliochd Shasuinn bheir sinn dùlan,
A' toirt cnaimhe dhaibh fo'n cùlaig,
Bhios na athais air an dúthaich,
Fhad's bhios Crùn ann an Dun-éideann—

Mile *gini* ruibh mar chùmhnant,
'S theid a phàidheadh dhuibh le dhùbladh,
Ma thig baintighearn as ur dùthaich,
A ni'n tùrn ud as mo dhéigh-sa.

# DEOCH-SLAINTE CHLUAINIDH.

---

AIR FONN:—"*So Deoch-slàinte Ghàidheil ghasda.*"

---

LUINNEAG:—Olaidh sinn deoch-slàinte Chluainidh,
Ceann-cinndh nan fiùran duineil,
Chan 'eil Gàidheal a ni a tilleadh,
Fhad's bhios sileadh air a grùnnd.

Tha mi 'm shuidhe ann am onar
Air mo shàruchadh le fòirneart,
Fhuair na Sasunnaich fo'n spòig mi,
'S chuir iad còmhdach air mo cheann.

Tha mi tòiseachadh ri òran,
Chur an Gàidhlig an òrdugh,
Bho'n chuala mi Clann-an-Tòisich*
Deanamh bòsda os ar cionn.

Chan fhaigh mi coire gu bràth,
Neach bhith duineil ann na nàdur,
'S bho'n a tha sibh dlùth an càirdeas,
Seasaidh sibh air làraich luim.

* Anns an àm 's an do phos Mac-an-Tòisich na Mòighe nach maireann bha e air a ràdh gun d'thug e a bhean as an nead a bu ghloine ann an Albainn.

C' àite bheil e ann an Alba,
Ceann-cinnidh a tha cho ainmeil,
Rinn a h-uile ni a dhearbhadh,
A dh'earbsadh riut air muir 's air tìr.

Fhuair thu urram anns na blàraibh;
Fo do bhrataich gheobht' an càirdeas;
Chuireadh tu ruaig air an nàmhaid,
Le do stàilinn air a roinn.

'N uair a theid thu ann ad éideadh,
Dol a mach air latha féisde,
Chan fhaicear ann am measg nan céudan,
Fear do chéum 's do chalpa grìnn.

Tha thu foinnidh, fearail, suairce,
Tha thu iriosal is uasal,
Tha thu bàigheil ris an truaghan,
'S anns an tuasaid cha bu chlì.

Brogan biorach 's bucail airgid,
Osan geàrr is boineid ghorm ort,
Féile cuaiche, breacan balla-bhreac,
'S claidheamh 's targaid air do thaobh.

Tha thu fhein agus Sir Pàdruig
Is Sir Coinneach ann an Geàrr-loch,
A' cur onair air ar n-àbhaist,
'S air a' chànain a bh'aig Fionn.

Chuir sibh onair air a' Ghàidhlig,
'S i is sine measg nan cànain,

Oir 's ann leatha a thuirt Adhamh,
"Cia mar thà thu," ris a' mhnaoi.

Chuala sinn an Gàidhlig chòmhnaird,
Air ciad oidhche Féill na Clòimhe,
A bhith cur do chliù an òrdugh,
'S bha sinn pròiseil air a cheann.

Gun deachaidh tu a suas a Lunainn,
'S gun chuir a' Bhan-righ ort cuireadh,
Ceann-feadhna nan Gàidheal uile,
Fhuair thu urram os an cionn.

'S tu Oisean an deigh na Féinne,
Dhearbh do shìnrsir riamh bhi tréubhach,
Freiceadan Dubh chuir an céill e,
Anns an Eiphit 's anns an Fhraing.

Cumaibh cuimhn air cliù nan gaisgeach,
Streap a' chreag aig Gibraltar,
Cur an naimhdean uil' fo smachd,
Le iomairt 's casgairte nan lann.

Chaidh sibh a rithisd air sàil uainn,
'S do dheagh mhac na cheannard àraidh,
Chur nan Ashantaich fo smàig,
Is gum bu slàn a thig e nall.

Tha do chinneadh is do chàirdean,
Na bheil fhathast dhiubh a làthair,
Guidh' gun coisinn thu an làrach,
Mar rinn Dàbhaidh leis an *t-sling*.

Far na dh'àraicheadh na Gaisgich,
Choisinn cliù air thùs nam baiteal,
'S iad na féidh tha measg nan glacan,
'S luchd nam breacan chan 'eil ann.

Far am biodh na fir a' mànran,
'S a chloinn-nighean air an àiridh,
Gillean òga ris an àiteach,
'S an cuid màthraichean a' sniomh.

A's t-earrach dol an chladach còmhla,
'S anns an t-samhradh buain na mòna,
'S a' gheamhradh a' luadh nan clòithean,
'S t-fhoghar cur an eòrna cruinn.

Na'n d'rinn uachdarain is uaislean,
Ri'n cuid daoine mar rinn Cluainidh,
Cha robh 'm fearann ac fo luachair,
'S Bàideanach gun tuath gun nì.

'S iomadh duine còir le làmhchraidh,
A chaoirich 's a chrodh-laoigh air àiridh,
Tha'n diugh a' tamh an garraid ghràinnde
'S air an t-sràid a' dol a dhith,

'N uair tha Cluainidh measg a chàirdean,
Aig a' Bhealltainn 's an Fheill-Màrtainn,
Tha chuid tuath a' faighinn màil da,
'S pailteas fhàgail aig ann cloinn.

'S iomadh maighdean bhanail, shuairce,
Le'n cuid leannan air an guaillean,

Tha air do thalamh-sa gun ghluasad,
'S sinn air fuadach bharr an fhuinn.

Soraidh slàn gu aitreibh Chluainidh,
Bho'n a Bhan-righ gus an truaghan,
Fhuair thu beannachd do chuid tuatha,
Ceann uidhe nan sluagh an sìth.

Gum bu math theid a' bhliadhn' ùr dhuit,
Le do chàirdean uile dlùth dhuit,
'S na tha fad air falbh 's e m' ùrnaigh,
Righ nan Dùl a bhith ga'n dion.

Leanainn fad air snìomh an t-snàthain,
'G innseadh cliù na fine 's àirde,
'S chuireadh onair air mo chàirdean,
'N taobh a b'fheàrr dhiom a bhi dhìbh.

Na'm biodh fios ac' air mo dhòruinn,
S mar rinn Sasunnaich mo leònadh,
Dh'eireadh iad fhéin is Clann-Dòmhnuill,
Thoirt a' chòmhdach far mo chinn.

## OIGHRE CHLUAINIDH,

### AN UAIR A CHAIDH A LEON ANN AN ASHANTEE.

---

LUINNEAG :—Olaidh sinn deoch-slàint a' churaidh,
Dhearbh o òige bhith cho duineil,
'S chan 'eil Gàidheal a sheinneas luinneag,
Nach dean d'onair àrd a sheinn.

'N uair a chuala sinn an stòraidh,
Gun deachaidh 's a' bhlar do leònadh,
'S iomadh aon a dha fo bhròn,
'S an suil a sileadh dheòir 's an àm.

Co a' mhàthair nach toir gaol dhuit,
A chuimhnicheas air do chaonnaig,
Sheas a *lidigeadh* nan laoch,
Is d'fhuil a' taomadh mar an t-allt.

'N uair chaidh sibh air tùs a' ghàbhaidh,
'N teas a' chatha mar a b'àbhaist,
'M Freiceadan Dubh le'n cuid stàilinn,
Cur an nàmhaid as an rang.

Chaidh Coomassie na smàla,
'S cha d'fhag sibh clach na làrach,
'S chaidh Righ Coffee chur fo smàig,
'S a chaoidh cha tog e'n àird a cheann.

Ach bheir sinn glòir is cliù gu bràth
Dha'n Ti tha riaghladh tìr is sàile,
A chuir sibh thugainn dhachaidh sàbhailt,
'S a' bhuaidh-làrach ann ur làimh.

Rinn a' Bhan-righ chaomh ruibh còmhradh,
'S chuir i onair oirbh le mòrachd,
Mac an athar nach d'rinn fòirneart,
'S nach tug an còir o shluagh le foill.

Tha m' aona mhac 's an arm a chòmhnuidh,
A' dìon ar Rioghachd bho luchd-fòirneart,
'S na'm faighinn gach ni fo m' òrdugh,
Bhiodh e còmhla riut 's a' champ.*

* Her son was in the 71st, Cluny's Regiment being the 42nd.

## LAITHEAN M'OIGE.

LUINNEAG:—Cuimhneachadh air làithean m' òige,
'S muladach mi'n diugh 's mi 'm ònar.

Bho chionn deich is fichead bliadhna,
Bha mise is Catriona còmhla,

'S iomadh car a chaidh dhe'n t-saoghal,
Agus caochladh thainig òirnne,

Bho'n a dhealaicheadh sinn ri chéile,
Fuadach spréidhe far na mointich.

Réiteach aite dha na féidh,
Coin is féudail is luchd-fòirneart.

'N uair a choinnich sinn an Grianaig,
Gum bu mhiorbhuileach a' chòmhdhail.

Choinnich sinn aig buth Mhic-Aigh,
'S cha bu chrathadh làmh, ach pògan.

"Am faithnich thu idir mi, Mhàiri,
'S a liugha tràth a ghabh sinn còmhla?

"Bheil cuimhn' agad an uair a bhà sinn,
Na ar pàisdean ris a' ghoraich.

"'N uair a bhìomaid air an àiridh
Falach càise 's a chruaich-mhòna?

"Ruith gu Fionnaghail an Dùin
Le lan ar sgùirde dhe gach seòrsa?

"Poca mine 's stocan càil,
Is sguird buntàta dh'ionnsaidh Flòraidh;

"Breac a Linne Poll-an-Dòbhrain,
'S ceithreamh òisge air son ròstaidh.

"Dh'fhàgteadh sud an Dùn-na-h-uamha,
'S badan luachrach air ga chòmhdach.

"'N uair a bha sinn air bheag nàire
'Gabhail fàth air fear na mòintich,

"Bhiodh tusa leagail a' ghàraidh,
'S Gèugo le do shàil le dòirneig.

"Mach ri bealach Cnoc-Mhic-Dhiarmaid,
'S cha bhiodh stiall air dhe na chòta.

"Dh'iondrainn a bhean bho na bhiadh e,
'S i ga iarraidh feadh na mòintich.

"Chual i Gèugo ag éigheach,
'Trobhad, éudail, 's thoir as beò mi.'

"'So obair Màiri is Catrìona;
Chuir iad sìos mi fo mo chròcan.

" 'Ach ma gheobh mi a so sàbhailt
Ni mi 'm pàidheadh ma 's a beò mi.'

" 'Mach ri Creagan-na-bà-ruaidhe,
Buain na luachrach 's iad na'n aònar.

" 'Ach ma bhios iad ann le chéile,
Chan 'eil féum domh dol na'n còmhail.

" 'Tha Mairi cho lugha ciall,
Is a bha Catriona riamh cho seòlta.' "

" An tus tha so, a Chatriona?—
Cha do liath thu ged a phòs thu;

" Ged tha mo cheann-sa cho soilleir
Ri canach goirid na mòintich.

" 'S cinnteach gur i ghaoth an iar,
Chuir a Ghrianaig thusa chòmhnuidh.

" Togail ort a Rudh-na-h-Airde,
'S mise ga d'fhàgail cho dòigheil."

# ORAN LOCH-IALL.

---

AIR FONN:—"*Thug mi gaol do'n fhear bhàn.*"

---

LUINNEAG:—O tha Camronach Loch-iall,
Cur an sgiala os àird
Gur e frìthean nam fiadh,
Tha cur dion air ar n-àl.

Their gach duine chual an sgial,
Gur beag ciall tha tha na d'ràdh,
Bho nach b'aithne dhuitse trian,
Cor is rian mo luchd-gràidh.

Bhiodh ar nigheanan a' snìomh,
'Clobhadh lìn, 's bleith na bràth,
'S beag a shaoileadh iad a chiad
Cleoca stiallach gu'n sgail.

Bhiodh na mnathan ris a' bhiadh,
'S iad ga riaghladh air càch,
'S ma thig coigreach na'n cuairt—
"Suidh a nuas ris a chlàr."

'S iomadh duine coir le spréidh,
'S le chuid féudail air blàr,

Chuireadh fad o dhuthaich fhéin,
  Air son féidh 's caoirich bhàn'.

'N uair a sheallas mi m' an cuairt,
  Far 'm bu dual dhomh bhith tàmh,
Chan 'eil àiridh no buail ann
  No buachaill ri àl.

'S iomadh mathair a rinn uaill,
  Togail suas mic an gràidh,
Ach 's e th' aig uaislean an Taoibh-Tuath,
  Coin is ruadh-bhuic na'n àit.

Suinn a bhuannaich a' bhuaidh,
  Anns gach cruadal is blàr,
Chuir sibh uainn iad thar chuan,
  'S dh'fhas an luachair na'n àit.

Ach sibhs' tha fuadach ar clann,
  As gach gleann an robh'n tàmh,
Ma thig naimhdean a nall,
  Thig an ceann dibh gun dàil.

Na tha fuireach dhibh 's an tìr,
  Bithibh dìleas a chàch,
Tha mi'n dùil nach tog sibh àrm,
  Chur air falbh luchd a mhàil.

Gu bheil cuid a dh'fhuiling diachainn,
  Nach fiach sinn' an tràths',
An deigh na h-oidhche eirigh grian,
  'S teichidh nial as mar sgàil.

Na'n d'fhuair Sasunnaich am miann,
'S Bàillidh cianail gun ghràs,
Chuirteadh mise fad o chian,
Far nach deanainn duibh dàn.

Ach cha d'fhàgadh mi cho dall,
'S cho mi-thaingeil fo làimh
An Tì dh'fhuasgail gach snaoim,
Chuir iad teann air an t-snàth.

Bho'n a chum e rium mo chiall
Fo riaghladh a ghràis,
Bheir mi cliù dha gu siorruidh,
Le striochdadh dha'n àithn'.

## CUMHA NEILL MHIC-DHOMHNUILL,

### FEAR DHUN-ATHACH.

---

A mhuinntir Eilean mo ghràidh,
Is fhad o'n a dh'fhag ur glìnn,
'S tha cumail 'n ur cuimhne le bàigh,
Gach cleachdamh a b'àbhaist leinn;
Tha nochd ann an Glaschu nan sràid,
Ann an Talla na Bàn-righ cruinn,
Tha ur cridheachan uile fo phràmh,
M' an naidheachd tha cràidhteach leinn.

Dà bhliadhna 's beagan a chòrr,
Bha ar comunn le sòlas cruinn,
'S am fiùran a sheasadh ar còir,
Ceann-suidhe na còisir, leinn;
Ach a nise bho'n dhùineadh a shùil,
'S nach fhaic sinn a ghnùis a chaoidh,
'S e ar comain ar deòir a ruith dlùth,
Le Teaghlach an Uird 's le chloinn;

'S leis a' bhaintighearna cheanalta shuairc,
Tha suidh' air a cluasaig blàth,
Ach 's e'n Tì le'n do sgaoileadh na duail,
Bha ceangailt cho chruaidh le gràdh;
Gu diomhair a chumas i suas,
Fo nithe cho cruaidh 's am bàs,

'S ged a sgaradh do chompanach uait,
'S ann gu oighreachd tha buan 's is fheàrr.

'S, a mhuinntir Eilean mo ghràidh,
'S ann agaibh tha fàth na caoidh,
Chan ann mar oide neo-thlàth,
No muime nach tàth ri cloinn;
Oir chaill sibh ur caraid a b'fheàrr,
A sheasadh ur càs 'n ur teinn,
'S fhad's bhios ceò air a' Chuilionn a' tàmh
Bidh 'iomradh le gràdh ga sheinn.

A mhuinntir Latharn nan caol,
Tha sibhse maraon ri bròn,
Oir chaill sibh ur caraide gaoil,
A sheasadh gach taobh ur còir;
Bidh iomradh an fhiùrain ga luaidh,
An dùthaich nan cruach 's nan crann,
Feadh mhaireas an talamh 's an cuan,
Dun-athach is Cruachan Beann.

## CEATHARNAICH BHEARNARAIDH.

---

LUINNEAG:—A dhaoine còire Bheàrnaraidh,
Gun òlar ur deoch-slàinte leam,
'S ged b'ann a dh'fhìon na Spàinte,
Gum pàidh sinn i gun sòradh.

'N uair chuala sinn ur sàrachadh,
Le Bàillidh is le bàirligean,
Ga 'r tionndadh as na fàrdaichean
'S na dh'àraicheadh cho òg sibh.

Ge h-iomadh ùrnaigh uaigneach,
Chuir ur sìnnsre riamh a suas annta,
Gum b'fheàrr le Bàillidh truagh
Bhith 'g éisdeachd nuallaich damh nan cròcan.

'S ma ghabh thu fhéin an t-ùghdaras,
Na daoine còir a sgiùrrsadh as,
Gun toir thu fhathast cùnntas
As do brùidealachd is d'fhòirneart.

Is ged chuir thu na briagan orr',
Gur daoine fiadhaich diomhain iad,
'S nach faighteadh car de ghniomh asda,
Ach iasgach 's buain na mòna.

Gun dearbh na Goill 's na Sasunnaich,
Gur daoine treuna, sgairteil iad,
'S gur beag a dheanadh Machraich,
Ann an glacaibh luchd nan clòth'nean

A shniomhadh dhaibh le 'r màthraichean,
'S an nigheanan ga chàrdadh dhaibh,
'S a dh'fhigheadh anns na fàrdaichean,
'S ga luadh le gàir nan òran.

'N uair chaidh sibh ann an òrdugh,
Le ur camain 's le ur còtaichean,
Dol suas gu baile Steòrnabhaidh,
Bu bhòidheach leam an còmhlan.

Le piobaire na cheannard oirbh,
A' seinn a' chiuil a b'annsa leam,
'S gun d'rinneadh riamh 's gach aimhreit leibh
Ur nàimhdean chur air fògar,

'N uair rainig sibh an aitreibh,
Gun dh'fhoighneachd Seumas Mathanach,
"Ciod a nise thachair,
'N uair tha luchd nan creach an tòir oirnn?"

Sheas fear a mach 's a' champa dhibh,
'S a bhoineid ghorm na laimh aige,
'S le Beurla chruaidh gun mheang,
Gun rinn e cainnt ris mar bu chòir dha:

"Bho'n tha sinn fhìn 's ar sinnsireachd,
Gun fhiachan no gun chìs oirnn ann,

'S do Bhàillidh dubh le ìnnleachdan,
Ga'r cur a tìr ar n-eòlais;

" Ma dh' innseas tu gu rianail dhuinn,
An e thu fhéin a dh'iarr air e,
Gun dean sinn mar is miannach leat,
Ma 's duin' thu 's fhiach do chòta."

" Cha fhreagair dhomh 'n diugh ìnnseadh dhuibh,
Tha ni-eigin de dh'fhiamh orm,
'S sibh coltach ris na Fiantaichean,
Nach strìochd gu'm faigh iad tòrachd.

Na daoine dhearbh ur còraichean,
Mo bheannachd gun robh còmhla ribh,
Na Gàidheil bhochda chòmhnadh
Bho gach fòirneart agus dòruinn.

Beannachd leibh, a chàirdean,
Tha mi toilichte gun d'fhàgadh sibh,
'S nach deach an ruaig mar chàch oirbh,
Le Bàillidh dubh gun tròcair.

Rinneadh na rannan a leanas air cluinntinn do'n Bhana-bhàrd gun robh feadhain a' cur as leith Iain Dòmhnullaich ann an Steòrnabhadh gur h-e a rinn an t-òran agus a' faighinn coire dha. Aig iarras caraid, tha a' Bhana-bhàrd a' saoradh Iain.

LUINNEAG :—A Dòmhnullaich urramaich,
Mo leòn 's mi fo dhuilichinn ;
'S o'n leag luchd d'fhuath an spòg ort,
Tha m' orans' an urra riut.

Rinn caraide dhomh innseadh,
Gun robh iad ga do dhìteadh,
Ach togaidh mise dhìot e,
'S mi fhìn a rinn uile e.

Tha Clann-ic-Rath Chinn-tàile,
Ro dhuilich air do chàramh,
'S thug fear dhiubh dhomh an àithne,
Nach fàgainn an cunnart thu.

Is o'n is duine còir e,
Le cridhe 's cuid is eòlas,
Gun cuir mi ann an òrdugh,
An t-òran mar urram ris.

Is o'n a chuir mi m' ainm ris,
Gum foghainn sud ga dhearbhadh,
'S ma gheobh an Rothach cearb dha,
Theid searmoin is tuilleadh ris.

Chan fhaca mise riamh e,
'S chan aithnichinn ann am bhiadh e,
Ach 's math a thoill e stialladh,
Le strian, mur biodh cunnart ann,

Bho'n fhuair mi fhìn droch càramh,
Le Sasunnaich is Bàillidh,
Chuir sud mi gus a' bhàrdachd,
Le tàmailt na dh'fhuiling mi.

Tha ar dùthaich air a lionadh,
Le Sasunnaich is miolchoin,
'S ma ni na bochdan mianan,
Theid iarunn mu 'm muinealan.

## FACAL CRONACHAIDH,

*Do dhuine rinn tàir gun aobhar air Mr. Alasdair Domhnullach, ogha an Dotair Bhàin.*

---

Bheir sinn taing dhuit anns a' Ghaidhlig,
  Chuir thu mhàn 'Fear Miomhail,'*
Bho'n a' bhreac thu dhuinn a bhrath,
  Gu bleith a' ghràn nach d'iarr sinn,
Ni sinn bonnach dhuit le bàigh,
  Ma 's e gràdh a bha fo d'sgiathan,
Is mur a h-e gum faigh thu chàth,
  Nach cnàmh gun spàirn fo d'fhiacail.

Bho'n bhios tu sgrìobadh mu na clàir,
  'S nach sàsaich iad do chìocras,
Bheir sinn cuman duit is spàin,
  'S gu leòir de chàl air liath-lus.
Bho'n bhios na luibheannan is fheàrr,
  A' fàs an talamh fiadhaich,
Cha leig sinn leat an ainm nam bàrd,
  Le tàir a dhol g'an spionadh.

Am beagan a bh'agad a nàire,
  Dh'fhag thu e air diochuimhn,
'N uair a ghabh thu ort a dhànachd,
  'Mhapàdh am measg chiadan.

* The traducer's *non de plume*.

Dhiochuimhnich thu gun robh bhàird,
  Chaidh àrach shuas 's na crìochan,
Nach eisdeadh ogha'n Dotair Bhàin,
  Ga chur a mhàn le sìochair.

Bheir mi comhairl ort le bàigh,
  M' an téid thu'n àird an iarmailt,
Nach gabh thu gnothach ris a phàirt,
  Nach do chuir le tàir am miar ort ;
'S bho'n tha siosar aig na baird,
  A ghearras bàrr nan sgiath dhiot,
Gur fhearr dhuit crùpadh air an spàr,
  Gu'n tig am bàs ga'n iarraidh—
        *'S an sin dean do thoil fhéin.*

## ACHMHASAN BEAG

### DO DH'ALASDAIR E FHEIN.

AIR FONN:—"*'S e mo laochan an t-Each Odhar.*"

'S iongantach leam fhéin do nàdur,
'S gur ogha d'an Dotair Bhàn thu,
'Sabaid ri fir mhòr a' Bhràighe,
'Fàsgadh asda gamhlais.

Ged a bhruidhinn thu mu'n sgadan,
Cha d'thuirt thu dùrd mu na bhradan,
No na h-eòin a tha 's an ealtainn,
Ga'n glacadh gun taing dhuinn.

Foighneachd thusa Phàraig Bàn,
'S innsidh e dhuit ann an Gàidhlig,
H-uile bolla de mhin bhàn,
Tha'n dàil orra bho Chaingis.

Chuir mise fios gu 'Clach-na-Cùdainn,'
'S foighneachaidh e'n Ionarùraidh,
'S 'n uair a thilleas iad ga ionnsaidh,
An cunntas bidh meall ann.

'N uair thig fios o fhear nan lìon,
Tha cumail riutha 'n uidheam iasgaich,
H-uile *not* a th' orra dh'fhiachan,
Fiach an dean thu'n cunntas.

Smaoinicheadh gach bolla mine,
Rinneadh a bhleith anns a' mhuileann,
Bho chionn fichead bhliadhna 's tuilleadh,
'S furasda ri chùnntas.

Chan 'eil bàillidh anns an t-Siorrachd,
Chuireas sgleò air sùil an t-Siorraim,
'S lagh na firinn air a bhilean,
'S sgìl aige g'a roinn da.

## TOBAR DHRUIM-A'-MHARGAIDH.

---

AIR FONN:—"*Ho rò, gur laghach na mnathan.*"

---

LUINNEAG:—Ho rò, gur aoibhneach an naigheachd,
'S na Gàidheil le aighear 'g a sheinn,
Gu'n d'nochd sibh an spiorad 's an Oban,
A chumail a chòir ri 'ar clann.

Na 'm faigheadh luchd-càrnadh an fhortain,
An cead gus an cosgadh am miann,
Cha'n fhaigheadhmaid' òirleach de'n talamh,
No sealladh de 'r faileas fo'n ghrian.

Na'n gabhadh an iarmailt a mhalairt,
Mar ghabhas am fearann a roinn,
Cha'n fhaiceadhmaid' riannag no gealach,
No tarruing ar n-anail dhe'n ghaoith.

'N uair sheulaicheadh laghan an fhearainn
Gu spuileadh gach anam dhe roinn,
Gun d'dhùin iad na sruthanan glana
Rinn diùlnaich cho fallain dhe 'r linn.

Ma chuireas neach cas as an rathad,
Ged 'bhitheadh am pathadh 'ga chlaoidh,

Tha bhinn air a sgriobhadh mu choinneamh,
  Le òrdugh an t-Siorraim, 's na maoir.

Tha litrichean mòr air an tarruing
  Air bordaibh geal os a chionn
Anns a chànain nach tuigeadh mo sheanair,
  "Thoir aire gun d'cheannaich mi 'm fonn."

Tha an t-Oban làn chraobhan ro fhiachail,
  A fàs gus an iarmailt gun mheang,
Cha'n fhacas riamh coille gun chrionaich
  'S dh'fhàs droighionn a friamhaibh nan Gall.

Na 'm bithinns' a tàmh anns an Oban,
  'S mo chòir mar tha cuid dhe na 'th 'ann,
Gun seallainn an dorus do'n chóignear,
  A thionndaidh an còt' air an druim.

## ORAN LEANNANACHD.

---

LUINNEAG :—Mo nighean dubh cha tréig mi,
'S cha dealaich mi ri m' éudail,
Gu'm faigh mi bho na chléir thu,
Bho'n thug mi fhéin mo ghealladh dhuit.

Bho'n chunnaic mi thu 'm bruadar,
Am chadal air mo chluasaig,
Is ged nach creid thu uam e,
'S i 'n uaigh a ni ar dealachadh.

'S ged gheobhainn te le stòras,
Crodh is laoigh air mòintich,
Gum b'fhearr leam as do chòt thu,
'S chan iarrainn òr no earras leat.

Bha cuid nach dean mi ìnnseadh,
A' fèuchainn ri do dhìteadh,
'S a dh'aindeoin an cuid mì-ruin,
Tha m' ìnntinn-sa fallain duit.

Tha h-uile maise dh'iarrainn,
Na d'chleachdamh is na d'iomhaigh,
'S gur math a ni thu snìomh,
Agus gniomh air a' chalanas.

Cha toigh leam bhith ri bòilich,
Mar chuid a' deanamh bòsda,
Oir dearbhaidh do luchd-eòlais,
Nach mòr a bheireadh barrachd ort.

'S ged tha thu fada uam
Ann an Glaschu mor nan stuadhan,
Cha taobh mi ri te fhuadain,
Ge truagh aig a' bhaile mi.

Gur mise tha gu cianail,
'S gach latha leam mar bhliadhna,
Gu'm faigh mi'n tìm a dhianamh,
'S coi-lionaidh mi'n gealladh dhuit.

'S 'n uair a thig an geamhradh,
Is tìm nan luadh 's nam bainnsean,
Gun cuir mi' ortsa snaim,
'S cha dean naimhdean ar dealachadh.

## Freagairt.

Luinneag :—An gille donn cha tréig mi,
'S fear eile chaoidh chan éisd mi,
Oir b'fhearr leam as do léin thu,
Na céudan le amadan.

'S ma chumas tu rium fìrinn,
'S gum bi thu chaoidh dhomh dìleas,
Ged gheobhainn fear le mìltean,
Cha dìbir mi'n gealladh dhuit.

'S ma thachras sin gu bràth,
Gur a mise gheobh air làimh thu,
Ma chumas tu do shlàinte,
    Chan fhàilig an t-aran domh.

Is ged a tha mi'n dràsta,
An Glaschu mor nan sràidean,
Gum b'fhearr leam bhith air àiridh,
    A' tàmh aig a' bhaile leat.

'N uair sheallas mi m' an cuairt domh,
'S ann tha mi gabhail uamhais,
Cuid mhor dhe na tha shluagh ann,
    Cho cuagach ri camanan.

Chan fhios domh ciod a rinn e,
Cha d'rinn mi riamh dhuibh fhoighneachd,
Mur e dol suas an staidhre,
    No'n roinn tha fo'n talamh dhiubh.

Ach ma thachras na ar n-aonadh,
Ar teaghlach a bhith sgaoileadh,
Ma thogar iad san aonach,
    Bidh saors agus anail ac'.

---

Beannachd leis a' chòmhlan,
Dha'n d'rinn mi nise 'n t-òran,
An Catabh tha luchd-eòlais
    An òigeir 's na h-ainnir ud.

'S gur iomadh duine còir,
Th' aig Diuc Chatabh air a dhòigh ann,
Bheireadh mult bhar mòintich,
    Gu'n ròst air a' bhanais dhaibh.

Na saoilibh mi bhith gorach,
Bho'n tha mi deanamh òran,
Oir bheir iad saorsa mhòr dhuinn,
    Bho dhòruinn 's bho anshocair.

## MARBHRANN DO DHR. NEACAL MARTAINN, HUSABOST.

---

AIR FONN:—"*Och nan och is och mo leòn.*"

---

Chan iongantach dhomh bhith ri bròn,
'S léigh mo ghaoil an diugh fo'n fhòid,
Is tric a leighis creuchd is leòn,
 'Thug iomadh bòid nach b'aithne dhaibh.

Is ann 's a' choill a chinn na sàir,
Dh'fhas gun ghiomh o bhonn gu bàrr,
Thuit a' chraobh bha cian fo bhlàth,
 Le àithn an Tì thug beatha dhi.

'N uair chuimhnich mi gach sean is òg,
Sgaradh uam a tìr nam beò,
Am measg air son a shil mo dheòir,
 Bu math mo chòir an latha sin.

'N uair chunnaic mi do dhuslach fuar,
Seachad air mo dhorus shuas,
Is iomadh smaointe shean is nuadh,
 A ghluais e suas an latha sin.

Bu tu caraide mo ghràidh,
Is tu nach glaiseadh orm do làmh,
Is iomadh neach a fhuair a làn,
    Is b'e d'àithne dhaibh gun labhairt air.

Cha b'ann mar chuid a dèanamh uaill,
Seinn an trompaid deas is tuath,
B'e mhèinn bha riamh ri friamh do shluaigh,
    Nach cluinnteadh fuaim le'n carauntas.

Bu tu lighiche nam buadh,
Ged fhuair thu sgil cha d'rinn thu uaill,
Is dh'fhag thu d'eachdraidh thall air chuan,
    Am measg an t-sluaigh, bhios maireannach.

B'òg a dh'fhàg thu tìr do ghaoil,
Nan creag, nan loch, nam beann, 's an fhraoich,
'S an uair a chruinnich thu do mhaoin,
    Gu d'dhaoine thill thu thairis leis.

Bu tu'n diùlnach duineil, cruaidh,
Mar an leòghann anns an ruaig,
'S am measg do chàirdean mar an t-uan,
    'S gu'n dhearbh thu bhuaidh m' an dhealaich
      sibh.

Dh'fhag thu d'oighreachd aig an t-sàr,
C' àite 'm faight' a sheis air blàr,
Mac na màthar 's an robh bhàigh,
    'S a dh'fhag dha h-àl gun cheannach e.

Fhad 's a bhuaileas tonn air tràigh,
Sìobain air na beanntan àrd,
Cumar cuimhn air cliù nan sàr,
Chaidh àrach ann an Sgoire-breac.

Soirbheachadh le clann mo ghaoil,
Meadhan latha, òige, 's aois,
Is fasadh meanglan air gach craoibh,
A lìonas raon an aithrichean.

Chan iongantach dhomh bhith ri bròn,
'S léigh mo ghaoil an diugh fo'n fhòid,
Is tric a leighis créuchd is leòn,
'Thug iomadh bòid nach b'aithne dhaibh.

## COINNE NAN GAIDHEAL

### ANN AN GLASCHU.

---

AIR FONN:—"*Ged tha mi gun chrodh gun aighean.*"

---

LUINNEAG:—Gur a h-e mo ghaol an comunn,
Clann nan Gàidheal air an oiribh,
'S Blackie gléusd air ceann na coinne,
Ann an Talla na Ban-rìgh.

'S ann o'n chaidh mi fhìn a leònadh,
'S nach mor nach do mharbh iad beò mi,
Thoisich mi air dèanamh òran,
Gus mo bhròn a chumail shìos.

Shaoil leam fhìn gun robh mi gòrach,
'N uair a shìn mi air na h-òrain,
Ach thug Blackie misneachd mhòr dhomh,
Gur h-e th'annta ceòl le brìgh.

Thug e comhairlean ro àraidh,
Sinn a chumail suas na Gàidhlig,
Oir 's ann leatha labhair Adhamh
Anns a' ghàradh ris a mhnaoi.

A mhàthraichean na deanaibh dearmad,
Air a' chainnt a' bh'aig ur seanmhair,
'S ionnsaichibh i dha ur leanaban,
'N uair a dh'fhalbhas iad o'n chìch.

Choinnich mi ri sia ciad diag dhiubh,
Cruinneachadh an tùs na bliadhna,
Cumail cuimhne mar a b'fhiach dhaibh,
Air gach riaghailt bha na'n tìr.

Ged a tha sibh fad o 'r n-àite,
'S o na glinn 's an deach ur n-àrach,
Faithn'chidh mi sibh air na sràidean,
Measg nan gàrrlach truagh gun chlìd.

'S a' chuid agaibh tha beag 'n ur stàide,
Tha sibh rioghail na bhur nàdur,
Air na goill gun toir sibh bàrr,
Le ciall is tàlantan ur cìnn.

Gur a h-e mo ghaol an comunn,
Clann nan Gàidheal air an oiribh,
'S Blackie gléusd air ceann na coinne,
Ann an Talla na Ban-rìgh.

# BUAIN NA FEAMANN.

*Oran Luaidh a rinneadh an Grianaig.*

---

AIR FONN:—"*Cleòc Iain Mhorro.*"

---

Ged tha sinn ann an Grianaig,
B'e ar miann bhith aig a' bhaile,
'N àm an earraich, hì ri ó;
Hì ri ó, sinn bhiodh fallain,
Buain na feamann, hì ri ó.

Sinn bhiodh fallain leis an fhàile
'S tric a rinn an sàil ar glanadh,
Cleas nan tunnag.

'N uair a thiormaicheadh an tràigh,
Gun falbhamaid a mhàn le corran,
Bhuain na feamann.

H-uile bean o Roinn-na-h-Airde,
'S Mairghread Bhàn, nigh'n Iain-'ic-Calum,
Bho na choille.

'N uair a dheanamaid an ràth,
Gum fanadh pàirt againn ga fhaireadh,
'G itheadh bhonnach.

'S 'n uair a dh'eireadh am muir làn,
Gun rachadh bàtaichean ga tharraing,
Dh'ionnsaidh fearainn.

'S 'n uair a roinnteadh cuid gach nàbuidh
Rachadh a chàramh air an talamh—
Cleibh ga tharraing.

'S 'n àm bhith cur an t-sìl san làr,
Gum biodh gach aon 's a làmh an tarraing,
Blàth le fallus.

'S 'n uair a chriochnaicheadh an t-àiteach,
Dh'fhalbhamaid gun dàil an mhonadh,
Bhuain a chonnaidh.

Buain an fhraoich 's a' tarraing mòna,
'S cha b'e 'm bròn bhiodh air ar n-aire,
Falbh a' mhonaidh.

'N uair a dhèanamaid na cruachan,
Bhiodh deir-bhuana 'n ceann gach baile,
'S piob ga srannadh.

'S 'n uair a thigeadh a' bhliadhn ùr oirnn,
Bhiodhmaid mùirneach, sùnndach, fallain,
Falbh air Challainn.

## AM MEASG NAN GALL.



LUINNEAG :—Och-òin, och-òin 's mo chridhe tróm,
'S mi nise tamh am measg nan Gall,
'S cho fad o'n dh'fhàg mi Tir nam Beann,
'S nach mór gum faithnichinn duine th'ann.

Cha'n ioghnadh ged tha m' inntinn tróm,
Bho'n chaidh ar fuadach as na glìnn,
'S cuid de na suinn bu chòir bhith ann,
Toirt am beòlaind as na tuill.

'S ged tha mi'n Grianaig mhòr nan seòl,
'S gach nì dhomh geilleadh mar is còir,
Gum b'fhearr leam a bhith cuallach bhò,
'S an tìr an d'fhuair mi m' àrach og.

Thig caochladh air gach nì fo'n ghréin,
'S thig caochladh oirnne mar an céudn',
Ach fhad's bhios grian an aird nan spéur,
Bidh cuimhn air dàimh is cliù ar tréubh.

'S e bainne blàth bho ùgh nam bò,
A fhuair sinn 'n uair a bha sinn òg,
A dh'fhàg ar cuàimh cho lan de fheòil,
'S a dh'fhàg ar smear cho làn de threòir.

Cha chluinn sinn nuallaich bhinn nam bò,
'S na laoigh ga'm freagairt mu na chrò,
Na banachagan le'n eallachan feòir,
A' falbh ga 'm bleoghann aig tràth-neòin.

Cha chluinn sinn ceileir binn nan ian,
A' chiabhag-ghlas no'n trian-ri-trian,
An uiseag ghrìnn air barr a sgiath,
Dol as ar fianuis suas 's an nial.

Chan fhaic sinn feadag air an tóm,
Robaidh-ruadh no'n dreathan-dónn,
'S cha chluinn sinn seillean breac ri srann,
A' giulan mil gu 'aite taimh.

Chan ioghnadh ged tha m' inntinn tróm,
A' cuimhneachadh gach cruinneig dhonn,
Bha falbh leam fhìn air feadh nam beann,
'S an clann an diugh air cabhsair lóm.

Ged tha sibh fad am measg nan Gall,
'S a liugha toibheum gheobh sibh ann,
Gum faithnichinn sibh am measg an clann,
Oir chan 'eil fiacail slàn na'n ceann.

Och-òin, och-òin 's mo chridhe tróm,
'S mi nise tamh am measg nan Gall,
'S cho fad o'n dh'fhàg mi Tir nam Beann,
'S nach mór gum faithnichinn duine th'ann.

# IARGUIN NA BHA.

---

Gu bheil mulad, tha mulad,
  Tha mulad ga m' chràdh,
Tha lionn-dubh ga mo phianadh,
  'S mi ri iarguin na bhà.

Tha lionn-dubh ga mo phianadh,
  'S mi ri iarguin na bhà,
Gu bheil deich bliadhna fichead,
  A nise 's a dhà :

Gu bheil deich bliadhna fichead,
  A nise 's a dha,
Bho'n a dh'fhag mi mo dhùthaich,
  Agus cùl nam beann àrd'.

Bho'n a dh'fhag mi mo dhuthaich,
  Agus cùl nan beann àrd',
'S bho nach cuala mi chuthag,
  Ann am bruthach nan àrd.

Bho nach cuala mi chuthag,
  Ann am bruthach nan àrd,
'S bho nach cuala mi nuallan,
  Mairt ghuaillinn ri h-àl.

Bho nach cuala mi nuallan,
  Mairt ghuaillinn ri h-àl,
'S bho nach fhaca mi buarach,
  Aig gruagaich na làimh.

Bho nach fhaca mi buarach,
  Aig gruagaich na làimh,
Gus na dh'fhalbh mi Di-luain,
  Agus cuaille na m' làimh.

Gus na dh'fhalbh mi Di-luain,
  Agus cuaille na m' làimh,
Leis na baintighearnan steòrnail,
  Dhe na Leòdaich is fheàrr.

Leis na baintighearnan steòrnail,
  Dhe na Leòdaich is fhearr,
A tha 'm Mug'stad nan ròiseal,
  'S an robh Flòraidh a' tàmh.

A tha 'm Mug'stad nan ròiseal,
  'S an robh Flòraidh a' tàmh,
'S far an d' thainig am Prionnsa
  'S a luchd-diombaidh ri shàil.

Far an d'thainig am Prionnsa,
  'S a luchd-diombaidh ri shàil,
'S bha mi danns anns an rùm
  'S an robh 'm fiùran a' tàmh.

Bha mi danns anns an rùm
  'S an robh 'm fiùran a' tàmh,

'S gille-Calum cho sùrdail,
  'S mi cur smùid as an làr.

Gille-Calum cho sùrdail,
  'S mi cur smùid as an làr,
Ach tha'n drasta trom mhulad,
  Tha mulad ga m' chràdh.

Tha'n drasta trom mhulad,
  Tha mulad ga m' chràdh,
Tha lionn-dubh ga mo lionadh,
  'S mi ri iarguin na bhà.

## POSADH NIGHEAN CHLUAINIDH.

---

AIR FONN:—"*Faillirinn, illirinn.*"

---

LUINNEAG:—Air fàillirinn, ìllirinn, ùillirinn, ó
Air fàillirinn, ìllirinn, ùillirinn, ó
Air fàillirinn, ìllirinn, ùillirinn, ó
Soraidh slàn leis a' chomunn dha'n onair Fitzroy.

Gur ann toiseach a' gheamhraidh,
'N uair thionndaidh am fuachd,
A chuala mi 'n trompaid,
Ga seirm 's an Taobh-Tuath;
'S bha gach aon rium a' foighneachd,
Le aoibhneas is uaill—
"An cual thu mu 'n chàraid,
Tha 'm Bàideineach shuas?"

Ged is aon mi tha 'm ònar,
'S mi 'n comhnaidh fo ghruainn,
'S mo chridh air a leònadh,
Le foirneart an t-sluaigh,
Ghluais m' aigne le sòlas,
'S chaidh bròn air an ruaig,
'N uair bha Liusaidh 's Fitzroy,
Air am pòsadh le buaidh.

Thug thu ubhal ro àluinn,
  A bhàn dhe na chraoibh,
Bha friamhan cho làidir,
  'S nach fàilig i chaoidh ;
A geugan cho cùbhraidh,
  A' lùbadh gach taobh,
Mu Liusaidh 's Fitzroy,
  Bho'n a phòs iad le gaol.

Bho'n fhuair thu air làimh i,
  Le bann agus còir,
Le onair is saibhreas,
  Is cleamhnas gu leòir ;
Tha urnaigh nam bochdan,
  Na thochradh na sgòd,
'S leanaidh beannachd an t-sluaigh,
  Ri Tigh Chluainidh 's Fitzroy.

Beannachd d' athar 's do mhàthar,
  A dh' àraich thu òg,
Beannachd cinnidh is cairdean,
  Is Ard-Righ na Glòir' ;
Gun gleidh sibh 's gach àird,
  Ris an càirich sibh seól.
'S leanaidh onair nam Muireach,
  Ri Liusaidh 's Fitzroy.

## GAISGICH LOCH-CARUINN,

*A chothaich cho duineil as leith sìth agus sàmhchair na Sàbaid.*

---

LUINNEAG :—Fàilte dhuibh is slàinte leibh ;
'S i 'n t-slàint a chuirinn as ur déigh,
Fàilte dhuibh is slàinte leibh.

Beannachd uam gu Stròm Loch-caruinn,
'S do gach caraid anns a' chléir,
Nochd an eud air taobh na Sàbaid,
'S an àithne na h-aite fhéin.

Leugh sinn le aoibhneas 's aiteas,
Sibhs' a dhol dhachaidh gun bhéud,
'S nach d'fhagadh aon spuaic de mhi-chliu,
Air a linn a thig 'n ur déigh.

Chi gach neach dha'n aithne facail,
'S acarachd an lagh gu léir,
Gur a dream a rinn an ceartas,
Ghiùlaineas am masladh fhéin.

Ged a bha mo bhinn-sa tàireil,
'S tàmailteach greis de m' ré,
Cha d'thug i ach truaghan Bàillidh,
'S cha b'aithne dha àite fhéin.

Ach bha e sgainnealach r' a chluinntinn,
'S mi-chiatach ri chur an céill,
Gun robh Breitheamh anns an rioghachd,
Bheireadh binn oirbh cho géur.

'N uair gheobh mortairean is meàirlich,
Cead an tàlant fad an ré,
Ma theid neach a dhìon na Sàbaid,
Theid an Ceathramh Aithn' fo sgéith.

Dream a chreach 's a spuill an rioghachd,
'S a chuir miltean as am féum,*
Gheobhadh meairleach othaisg bhragsaidh,
Fhichead fhad 's a fhuair iad fhéin.

'S e 'm beachd a bh'aig daoine dìleas,
Anns gach linn gu nise fhéin,
Gur e'n cùram riamh do'n t-Sàbaid,
Choisinn do na Gàidheil éuchd.

Ged a tha bhur Rioghachd peacach,
Air a meudachadh le féin,
Tha fhathast beo de na seann diùlnaich,
Chumas an cursa réidh.

Tha Mac-Cola us Mac-Aidhe,
'S Maighstir Ard, an diùlnach tréun,
Is Mac-Cuinn am frìth Srath-Narann,
Chumadh e 'm balla leis fhéin.

* The City of Glasgow Bank Directors.

Measg na cuid a rinn ur comhnadh,
  Bha'n Gordanach, an curaidh treun,
Na sheanaileir air Gaidheil Ghlaschu,
  'S na chul-taice dhaibh na'm féum.

Dhearbh an t-Olla Begg do'n t-saoghal,
  A chaonnag air ceann a thréud,
Chuir e batail leibh gu dìleas,
  'S dh'fhag e dhìleab as a dhéigh.

An t-Ollamh Ceanadach, an saighdeir,
  'S tric chuir aoibhneas air a thréud,
Dheanadh air an t-Sabaid fialachd—
  Sàbaid shiorruidh aige fhéin.

'S fhad o'n dh'innis Maighstir Lachlann,
  Anns an eachdraidh aige fhéin,
Gun eisdeadh creagan Locha-carunn,
  Ris an sgannal so na dhéigh.

Dh' innseadh so le Seumas Stiùbhart,
  Bha'n Slumbo, 's nach deanadh bréug,
Gun d'eisd e fhéin ris na facail,
  Bho bheul Mhaighstir Lachlann fhéin.

Thubhairt e 's na deoir na shùilean,
  'S a chridhe brùchdadh le èud,
Gum fàsadh craobh anns a' chùbaid,
  Mar cho-dhùnadh air a sgèul.

Fada'n deaghaidh bas an diùlnaich,
  Dh'fhas a' chraobh gu h-ùrail réidh,

Tha i nise'n deaghaidh lùbadh,
'S a gluinean am beul a cléibh.

Soirbheachadh le fir Loch-carunn,
Sheas cho duineil anns an t-stréup,
'S aig a' bhaile 's o'n a bhaile,
Seasaibh daingean ri ur crèud.

Fàilte dhuibh is slàinte leibh;
'S i 'n t-slàint a chuirinn as ur déigh.
Fàilte dhuibh is slàinte leibh.

## DUILLEAG GU DOMHNULL STIUBHART,

### AM MARSANTA ANN AM PORT-RIGH.

---

Gheall Dòmhnull duais do'n Bhana-bhàrd na'n deanadh i òran. Chuir i an teachdaireachd a leanas an cois an òrain:—Tha mi gu mór ann ad chomain, a Dhòmhnuill, a charaid, air son na tairgse ghrìnn a chuir thu am ionnsaidh le searbhantan Sgairinis. Tha fios agam nach bu mhath leat m' fhaicinn air dhroch còmhdach, a Dhòmhnuill, agus cha mhó a chì; oir ged tha mi cóig troidhean agus naoi oirlich a dh'airde, sia clachan déug agus dà phunnd a chudthrom agus a cheart cho tomadach 's a bha Màiri mhór Nic-a-Chléirich 'n uair a bha i na làn chalaidh, tha fios agam nach biodh e mor ann do shùilean mo chòmhdach; ach an déigh sin 's na dhéigh, tha fios aig gach aon d'an aithne Màiri nighean Iain Iain Bhàin gu ceart, nach do rinn i òran riamh air son criomag a chuireadh i na bèul no luideag a chuireadh i m' a druim. Air an aobhar sin gheobh thu beagan de m' ìnntinn anns na rannan a leanas.

---

AIR FONN:—"*Och mar thà mi.*"

---

Thoir mo bheannachd do luchd mo dhùthcha,
'S na h-uile taobh 's a bheil neach dhiubh còmhnuidh,
Is beannachd dùbailt do Dhomhnull Stiùbhart,
Oir gheall e gùn domh na'n deanainn òran.

Bho'n tha thu, Dhòmhnuill, na d'dhiùlnach suairce,
  Chan 'eil mi'n gruaim riut ged rinn thu boid domh,
Ach 's fhad o'n chuala tu le do chluasan,
  Nach gabhainn duais air son dèanamh òran.

Ged a ghealladh tu fichead gùn domh,
  'S a dhlighe dh'fhùirneis ga chur air dòigh dhomh,
Cha dèanainn òran do neach nach b'fhiach e,
  Ged gheobhainn ciad air mo bheuladh còmhla.

Ach, a Dhòmhnuill, ma bheir thu'n gùn domh,
  Chan ann air chùmhnant gun dèan mi'n t-òran,
Oir tha e dùbailte na mo lùirich,
  'S mo leth na Stiùbhart fo chliù Chlann-Dòmhnuill.

'S ged nach fhaicinns' thu chaoidh le m' shùilean,
  No bonn dhe d'chùinneadh, no gùn, no còta,
Mar bha Flòraidh air taobh a' Phrionnsa,
  Gu bheil mo dhùrachdsa dhuit, a Dhòmhnuill.

'S e mo dhùrachd gun dean thu saibhreas,
  Le riochd is loinn 's gun an fhoill na chò-dhail,
Is onair dhùbailte na do dhùthaich
  Gu'n teid an ùir air do shùil, a Dhòmhnuill.

'S an uair bhios òigridh a' cur an t-snaim,
  Ann an tùs a' gheamhraidh, 's a' dol a phòsadh,
Ma bhios ùigh ac' an cuid a chaomhnadh,
  Gun toir iad sùrdag a dh'ionnsaidh Dhòmhnuill.

Tha h-uile nì anns an fhasan ùr aige,
  'S taghadh cùnraidh de'n h-uile seòrsa,

'S ma ni sibh iarraidh gum faigh sibh diant' e,
Bho 'r boineid sios gu bar-iall ur bròige.

Tha agad ceile tha bainndidh ciatach,
'S a chumas rian air taobh stigh do sheòmair,
Bho'n mhathair ghaolaich* bu mhath gu daonnachd,
A dhearbh do'n t-saoghal nach robh i gòrach.

Nis, a Dhòmhnuill, tha agad oighreachd,
Tha air a roinn ann an iomadh dòigh dhuit,
D'aghaidh aoibheil, do chiall, 's do chaoimhneas,
Is cliù na muinntir a dh'àraich og thu.

Mrs. Murchison, Caledonian Hotel.

## AN NIGHEAN DUBH, GHUANACH.

*Oran a rinneadh do'n té a b'oige de theaghlach Viewfield, a tha nise pòsda aig an Urramach Mr. Reid, aon de Scotaich na Tulaich.*

---

LUINNEAG :—Ho-ró mo nighean dubh, ghuanach,
Hi-rì mo nighean dubh, ghuanach,
Mo nighean chruinn, dubb, ghuanach,
Gur h-uallach mo nighean dubh.

Tha móran diom a' foighneachd,
"A Mhàiri, bheil thu cluinntinn,
Deadh iomradh air a' bhaintighearn
Bu chaoimhneal' a dh'fhag an slios?"

Tha cuid nach tuig an t-àite,
Ga ainmeachadh 's a' Ghàidhlig,
An 'Raon-an-t-seallaidh' àluinn,
A dh'àraicheadh òg a' chruit.

Gur ann tha coltas m' éiteig
Mar driùchd air madainn chéitein
Is dealradh bho no ghréin
A' cur sgèimh oirr air bhar nan lus.

Gun d'rinn mo chridhe suaimhneas,
'N uair dh'innseadh dhomh 's an uaigneas.
Gun robh thu air do bhuannachd,
Aig uasal le tuaiream 's cuid.

Meas bharr bàrr na craoibhe,
'S an Tulaich dh'fhàs fo meanglain,
Gum bi an cliu air chuimhne,
    Cho cinnteach ri Walter Scott.

Ogha na deadh sheanamhar*
Tha fad' is farsuinn ainmeil,
Nach leigeadh bochd air falbh
    Gun an t-airgiod is làn an sgiort.

'N uair sheòl thu air na cuaintean,
Gun robh ar guidh' an uaigneas,
Nach biodh tu air do thuairgneadh,
    A luaidh, le tinneas na muir.

Tha beannachd do luchd-eòlais
An Eilean uain' a' Cheòtha,
'Nan cuallach 'na mo stòras,
    Air dòigh na'm b'aithne dhomh'n cur.

Ach cuiridh mi fo bhann,
Air an càradh le mo laimh dhuit,
Na dh'ùraicheas do chuimhne,
    Le aoibhneas, 'n uair chi thu'n cruth.

Badan fraoich ro bhòidheach,
De shuaicheantas Chlann-Dòmhnuill,
A bhuain mi ann am fròig
    Taobh an lòin far am mire 'n sruth.

* Mrs. Scott of Tulloch, so famous for her charity.

Agus neònain Samhraidh,
'Bhuain mi'n tùs a' Gheamhraidh,
Fo chruachan Suidhe-Fhinn,
Far am campaich na laoich gun ghuin.*

Bad de bhorran dealbhach,
A bhuain mi air Srath-Bharagail,
Far 'm biodh na diùlnaich chalma,
Ri sealgaireachd, 's fada muigh.

Duilleag rainich uaine,
A bhuain mi ann am bruaich dhuit,
Far 'n tric a dh'éisd do chluasan
Le suaimhneas ri fuaim an t-sruth.

Agus duilleag àluinn,
A dh'ùraicheas do nàdur,
Is dòcha chuir do làmh
Anns a' chàrn a tha shios fo'n taigh.

Agus gille-guirmein,
A bhuain mi air an tulachan,
Far 'n robh sibh 'na ar leanaban,
Cho meanmnach a' ruag 's a' ruith.

Agus feòrnein àghmhor,
A dh'fhàs air uaigh do mhàthar,
Nach tréigeadh tu gu bràth
Gus an càireadh iad i 'san *dust*.

* The Viewfield family.

Agus clach ro dealbhach,
A fhuair mi as a' Chuilidheann,
A nithear dhuit 'nam failbheagan
Dearbhta nach caill an cruth.

Tha ròsan* cùs ni 's àille
Na chinnich riamh an gàradh
'Toirt aoibhneas dha ar càirdean
'S an àite'n ro'm bàrr 's am bun.

Tha bhantrach ann an Triaslan,
'Cur bheannachd dhuit 'n an ciadan,
'S i 'n duil nach eil thu cianail,
'S nach liath thu am measg nan dubh.

Tha mi tric a' cluinntinn
Gach bochd is nochd ga d' fhoighneachd,
Is fadachd oirnn gu'n till thu
Le saoibhreas nach ruig thu 'bhun.

Beannachd leat an dràsta;
'S mur fhaic mi thu 's an fhàsach
Gu'n coinnich sinn 's an àite
Gu bràth nach 'eil gradh a' sgur.

Ho-ró mo nighean dubh, ghuanach,
Hi-rì mo nighean dubh, ghuanach,
Mo nighean chruinn dubh, ghuanach
Gur h-uallach mo nighean dubh.

* The grandchildren of the beloved " Dotair Bàn."

## DEOCH SLAINTE NA CARAID OIG.

*Rinneadh an t-òran so an uair a phòs Mr Bhaltair MacCoinnich aon de nigheanan Teaghlach Viewfield,* 1880.

---

AIR FONN :—" *Sud agaibh an deoch a dh' òlainn.*"

---

LUINNEAG :—Sud agaibh an deoch a dh' òlainn,
Deoch slàinte na càraid óige;
Sud agaibh an deoch a dh' òlainn.

Olaidh sinn i anns a' Ghàidhlig,
Mar thuirt Adhamh r' a mhnaoi phòsda.

Olaibh slàint an fhior dhuin uasail,
A chuir cruaidh shnaim air an òigridh.

Olaibh slàinte fear na bainnse,
'S tràighibh air gach ceann de 'n bhòrd i.

Olaibh thairis i le dùrachd,
Gus an ruig i cùl na còmhla.

Olamaid slàinte do chéile,
'S cròic an fhéidh an taobh a seòmair.

Bho'n b' e thoil gun ghabh e fasgadh,
Stigh an achlaisean Chlann-Dòmhnuill.

'S an achlais Lachainn Oig an Uirde.
'Sheas a dhùthaich mar bu chòir dha.

Ceann nan Sgiathanach an Glaschu,
'Cumail taice riù le stòras.

A sheas cho cliùiteach a chuid tuatha—
Aonta bhuan is tighean còmhnuidh.

Olamaid slàinte nan uaislean,
Ann an Eilean uain a' Cheòtha.

Slàinte nan urrachan mòra,
'Fìor Chlann-Dòmhnuill is na Leòdaich.

'S oghachan an Dotair Bhàin,
Gur iomadh àit an téid ur feòraich.

'S iomadh fear a their 's a' Ghàidhlig,
" Laoich is càirdean an deagh òlaich."

Is gheobh sibh òran 'eil o Mhàiri,
Ann an tràth m' an dean sibh seòladh.

Gheobh sibh beannachd ur luchd-dùthcha,
Agus ùrnaigh ur luchd-eòlais.

Bidh sinn nise a' co-dhùnadh,
Bho 'n tha 'n ùine beag gu leòir dhuibh.

Sud agaibh an deoch a dh' òlainn,
Slainte na càraid òige;
Sud agaibh an deoch a dh' òlainn.

## MARBHRANN DO MHAIRI NIC-EALAIR,

(MAIRI CHAMARON),

*Bana-Ghàidheal bhlàth-chridheach agus Ban-Fhilidh bharr-aichte, a chaochail ann an Dun-Eideann anns an Fhogharadh* 1890. *Chaidh a tiodhlacadh ann an Loch-abar a h-oige, a luchd-cinnidh, agus a gaoil.*

---

Och, ochain, a Righ,
Gur sgìth an galar an cràdh,
'S chan 'eil neach air am bì,
Nach saoil gur seachdain gach là.
Tha iomadh 'n ar lìnn,
'S an cìnn a' cromadh gu lar,
Bho'n dhealaich i ruinn,
'S nach till bean-chomuinn nam bàrd.

Bean-chomuinn nam bàrd,
'S gach ceàrna deas agus tuath;
Bean-chomuinn nam bàrd,
'S a tàlant cuimir gu buan;
Bean-chomuinn nam bàrd,
'S gach àit theid Gàidhlig a luaidh;
A Caraid a b'fheàrr,
Cho tràth ga sgioblachadh uainn!

Tha'n fhìrinn cho fior—
Bheir diachainn cuid gus an ùir,

Le iomadach gniomh
A dh'fhiacht' a chur air an cliù.
'S iomadh osna o d'chliabh,
Is diar a shil o do shùil,
'M an do choinnich thu trian,
De na liath do chiabhagan dlùth.

Cha bu mhath leam bhith'n còt,
Am bròg, an osan, no'm bréid,
Na chuireadh ort sgleò,
'S an còir dhe leithid ac' fhéin;
Gum fagamaid dìblidh,
Sìnte 'n comunn nam marbh,
Na chuireadh ort spìd,
No mi-chliù idir air d'ainm.

Bho'n tha onair nam bàrd,
Air fhàgail dhuinne le uaill,
Ga gleidheadh gu bràth,
Cho làn 's a chumas a' chuach,
Ged gheobhadh iad tàire,
'S tàmailt iomadach uair,
'N uair thigeadh am bàs,
Rachadh càrn is clach air an uaigh.

Mor bheannachd gu bràth,
Dha na sàir a choisinn a' bhuaidh,
Rinn d'onair cho àrd,
Ga d'chàramh sìos anns an uaigh.
'N uair dh'éireas tu'n àird,
Air àithne Sagairt-nam-buadh,
Gun seinn thu gu brath,
Le gràdh, aig cathair an Uain.

# ORAN DO ALICE NIC-DHOMHNUILL,

## ANN AN LUNAINN.

Bhan-Domhnullach urramach,
Mo leònsa nach urrainn mi
Do ruigheachd mar a tha mi,
'S mo lamh thoirt le furran
Do'n bhan-Domhnullaich urramaich.

Nuair leughadh dhomh do chòmhradh,
Gu'n d'rinn mu chridhe solas,
Gun robh do leithid beò
Chuir an ordugh cho cuimeir
Mu na Domhnullaich urramach.

Tha t'ainm agam cho muirneach,
'Is piuthar bean an Uird thu,
'S cul taic i air mo chulabh,
'S tha ùin bho'n chunnaic mi
Bhan-Domhnullach urramach.

Taing dhuit ann an Gaidhlig,
Air son an teisd mu'n bhàrdachd,
A chuir thu dh'ionnsaidh Rhadhail,*
'S do ghradh air na bhuineas,
Dha na Domhullaich urramach.

* Ranald W. Macdonald, Assistant Secretary of the Clan Macdonald Society.

Beannachd leat an dràsda,
'S ma chumas sinn ar slàinte,
Gun dean sinn fhathast dàin
Dha na sàir bha cho curanta,
Na Domhnullaich urramach.

Beannachdan bho Rhàdhall,
'S bho ioma dheth do chàirdean
Than 'n Glaschu mor nan sraid,
Far bheil aireamh a' fuireach
Dhe na Domhnullaich urramach.

## FAISTNEACHD AGUS BEANNACHD DO NA GAIDHEIL.

---

Giulain beannachd bliadhn ùire
  Do gach taobh 's a bheil Gàidheil—
Do Ghleann-Eilge nam fiùran,
  'S gu diulnaich Chinn-tàile.
    Hug ó, lathaill ó,
      Hug o-ho-ró 'n àill leibh ;
    Hug ó, lathaill ó,
      Seinn o-ho-ró 'n àill leibh.

Do Ghleann-Eilge nam fiùran,
  'S gu diùlnaich Chinn-tàile,
'S gu Eilean-a-Cheòtha,
  'S cha b' e monar dhomh fhàgail.

Gu Eilean-a-Cheotha,
  'S cha b' e monar dhomh fhàgail;
'S 'n uair bhios mise 's na bórdaibh,
  Bidh mo chòmhradh mar fháistneachd.

'S 'n uair bhios mise 's na bòrdaibh,
  Bidh mo chòmhradh mar fhàistneachd,
'S pillidh gineal na tuatha,
  Rinneadh fhuadach thar sàile ;

Pillidh gineal na tuatha,
   Rinneadh fhuadach thar sàile;
'S bidh na baigearan uasal,
   Air an ruag mar bha iadsan.

Bidh na baigearan uasal,
   Air an ruag mar bha iadsan;
Féidh is caoraich ga'n cuibhleadh,
   'S bidh na glinn air an àiteach.

Féidh is caoraich ga'n cuibhleadh,
   'S bidh na glinn air an àiteach;
Am cur is àm buana,
   'S àm duais' dha na meàirlich.

Am cur is àm buana,
   'S àm duais' dha na meàirlich;
'S theid na tobhtachan fuara,
   Thogail suas le ar càirdean.

'S theid na tobhtachan fuara,
   Thogail suas le ar càirdean;
'S 'n uair a thilleas a' Challainn,
   Chithear sonas 's gach àite.

'N uair a thilleas a' Challainn,
   Chithear sonas 's gach àite;
Seiche chruaidh far na faraidh,
   'S suinn le camain ga stràcadh.

Seiche chruadh far na faraidh,
   'S suinn le camain ga stràcadh;

'S cluinnear farum nan duan,
  Dol m' an cuairt mar a b'àbhaist.

Cluinnear farum nan duan.
  Dol m' an cuairt mar a b'àbhaist;
Gille-glais' aig an dorus,
  'S caisean-Callainn na làmhan.

Gille-glais' aig an dorus,
  'S caisean-Callainn na làmhan:
Bean a riarachadh bhannag,
  'S i cho geanail mu'n fhardaich.

Bean a' riarachadh bhannag,
  'S i cho geanail mu 'n fhàrdaich:
Criathar mór a' cur thairis,
  Làn a dh' aran 's a chàise.

Criathar mór a' cur thairis,
  Lan a dh'aran 's a chàise;
Fear-an-tighe le searraig,
  'S gillean-Callainn ga tràghadh.

Fear-an-tighe le searraig,
  'S gillean-Callainn ga tràghadh;
'G òl slàinte nan diùlnach,
  Sheas a' chùlag ga'r teàrnadh.

'G òl slainte nan diùlnach,
  Sheas a' chùlag ga'r teàrnadh;
'S mur a cuir sinne 'tigh' i,
  Chan e coire nan àrmunn.

'S mur a cuir sinne 'tigh' i,
  Chan e coire nan àrmuun—
Teàrlach Bàn, is an t-Ollamh,
  Stuart-Glennie, 's Mac-Phàrlain.

Teàrlach Bàn, is an t-Ollamh,
  Stuart-Glennie 's Mac-Phàrlain;
'S m' am bi bhliadhna air dùnadh
  Cha bhi chùis mar a tha i.

Hug ó, lathaill ó,
  Hug o-ho-ró 'n àill leibh;
Hug ó, lathaill ó,
  Seinn o-ho-ró 'n àill leibh.

A' Chrioch.

is characterised by great industry. It is beautifully printed and handsomely bound."—*Scotsman*.

"Another valuable contribution by Mr. Alexander Mackenzie to the history and elucidation of the Highlands and Highland clans."—*Inverness Courier*.

"All the Macleods in the world who have inherited any clannish feeling should find much to interest them in this book, in which they will get all the notices of their race scattered in public records and in histories gathered together."—*Northern Chronicle*.

"This portly, well got-up volume contains the fifth clan history written by Mr. Mackenzie during the last ten years. We have no hesitation in saying that it is the best of the five. The book is in its general scope reliable from the true historical point of view; and the genealogies of the principal families of the clan have been traced with exceedingly great care."—*Highland Monthly*.

MACKENZIE'S HISTORY OF THE CHISHOLMS. Demy 8vo. Roxburgh Binding. Only 325 Printed ... ... ... ... ... ... £0 15 0

Large Paper (Quarto) do. Only 75 Printed ... ... 1 1 0

"Mr. Alexander Mackenzie has made another welcome contribution to the literature of the Highlands. Probably because of comparative scarcity of material of first-rate public interest his *History of the Chisholms* is not so bulky as any of the other histories of Highland families which have come from his pen; but as regards the care and industry which have clearly been bestowed upon it, and the mastery which every page shows the writer has acquired over the mazes of genealogical details, this latest volume is worthy of being placed alongside his histories of the Mackenzies, the Macdonalds, the Camerons, or the Macleods. As with other prominent Highland families, so with the Chisholms—their origin has been the subject of much controversy; and Mr. Mackenzie's first task was to clear away the cloud of tradition by which it became enveloped. He has approached the duty with vigour and, most people will declare, with success. He has no sympathy with those who 'draw on their imaginations for a foreign ancestry for most of the Highland clans and who fabricated an impossible Norwegian origin' for the Chisholms. . . . The writer traces in detail the genealogies of the cadet families of Chisholm, of the Border Chisholmes, and of the Chisholms of Cromlix."—*Scotsman*.

"In his new book, the *History of the Chisholms*, Mr. Alexander Mackenzie has done for this good old family what he has done for other notable houses. He has traced their origin, so far as origins can be traced, and he has followed genealogically the fortunes of the main stem and its various branches. It is in genealogies that Mr. Mackenzie excels; and a competent student of history, with Mr. Mackenzie's books

in his hands, can manage to repeople certain historical epochs with the actual personages who played a part in them."—*Inverness Courier.*

"It is thoroughly reliable and well-sustained by documentary evidence."—*Northern Chronicle.*

CAPTAIN ARCHIBALD MACRA CHISHOLM, Glassburn, writes:—

"I received your *History of the Chisholms*, and am much pleased with it. We Chisholms cannot do otherwise than express our sense of obligation to you for the production of this valuable memorial of the Clan Chisholm, so full of research and reliable authority upon many interesting and disputed points, which you have now settled satisfactorily."

The Rev. JOHN J. CHISHOLM, Heatherton, Nova Scotia, writes—

"I am very much pleased indeed with the History. If it is not more extensive it is no fault of yours; for you have handled in a masterly manner the scanty materials at your disposal for the work. The Chisholms owe you a debt of gratitude for your faithful efforts to give them a reliable history of their Clan, and, I trust, their patronage of the work may prove satisfactory to you."

MACKENZIE'S PROPHECIES of THE BRAHAN SEER. Fourth Edition, with the Rev. Alex. Macgregor's Appendix of 66 pages on Highland Superstition ... ... ... ... ... ... £0 2 6

"Commended to the lovers of the marvellous as a sweet morsel."—*Scotsman.*

"Welcome with avidity this *brochure.*"—*Edinburgh Courant.*

"Remarkable prophecies. A curious and readable book."—*Glasgow Herald.*

"A weird prediction fortelling the downfall of the Seaforths."—*Chambers's Journal.*

"A clump of wonders."—*Dundee Advertiser.*

"Most wonderful fulfilment."—*People's Friend.*

"Very singular and interesting."—*Northern Ensign.*

"Remarkable utterances—exact fulfilment—hard nuts to crack."—*Greenock Telegraph.*

"If you wish to know all about the story of Seaforth, which is told with a terrible realism, get this book."—*People's Journal.*

"It is certain that such a prediction was prevalent before its fulfilment. . . . The coincidence was remarkable."—*Inverness Courier.*

MACKENZIE'S SOCIAL STATE OF THE ISLE OF SKYE. Crown 8vo, new, 257 pages ... ... £0 2 6

MACKENZIE'S ANALYSIS OF THE CROFTER ROYAL COMMISSION REPORT. Paper covers 0 0 6

Do., Limp Cloth ... ... ... ... ... ... 0 1 0

LORD NAPIER, Chairman of the Royal Commission, writes:—

"Your Analysis of the 'Report of the Royal Commission,' which I have read, is far the most accurate account of the import of our proposals which I have seen."

LETTERS OF TWO CENTURIES, chiefly connected with Inverness and the Highlands, from 1616 to 1815. Edited and each introduced with Explanatory and Illustrative Remarks, by Charles Fraser-Mackintosh, M.P., F.S.A., Scot., author of "Antiquarian Notes," "Invernessiana," etc., etc. Demy 8vo. Only 230 Copies printed. A few for sale at ... ... ... ... ... ... ... £1 5 0

"Mr. Fraser-Mackintosh introduces each letter by an interesting commentary from which many recondite matters of Inverness-shire family history may be gathered. It will be prized especially by Inverness men; but all students of Scottish history will find it worth while to look through its pages."—*Scotsman.*

"A handsome, well printed book of 400 pages, prepared with all the care which its author brings to bear on antiquarian subjects, and furnished with a full and accurate index. In every respect the work has been admirably performed. It is certainly the most interesting of the antiquarian volumes issued by Mr. Fraser-Mackintosh."—*Inverness Courier.*

"Should find a place upon the book-shelves of everyone who desires to know anything of the inner life of the Highlands during the seventeenth and eighteenth centuries. It is bound to take a high place in Scottish antiquarian and historical literature."—*Scottish Highlander.*

---

**A. & W. MACKENZIE,**

**PUBLISHERS, INVERNESS.**